# DUN-ALUINN

NO

## AN T-OIGHRE 'NA DHIOBARACH

LE

IAIN MAC CORMAIC, F.S.A.

FO LAIMH CHALUIM MHIC PHARLAIN



ASCHO:
ALASDAIR MAC LABHRUINN 'S A MHIC
360-364 SRAID EARRAGHAIDHEAL, C.2.

# Other Works by JOHN MACCORMICK, F.S.A. (Scot.)

**The Island of Mull: Its History, Scenes and Legends,** by John MacCormick, with a double paged map, road routes and distances, mountains and lochs, and much interesting information; 30 illustrations, 224 pages, crown 8vo., in full cloth, 5/- net ($1.25), postage 6d. extra (12 cents).

"Mr. MacCormick is deeply in love with his native Isle, the best equipment he could have for the writing of such a book, which is at once practically useful and historically suggestive, a really fine guide."—Neil Munro in "Glasgow News"

"This is a book of Island lore after the Highlander's own heart. Tradition and history, from the earliest times to the present day, are retold in fascinating fashion, and re-woven round the spots in Mull and its neighbouring islands where the events took place. These pages recount in a dramatic and telling way the stories one may listen to at the ceilidh round the peat fire of a winter evening in the island. Tales of Macleans and MacQuarries and MacPhees, of Duart and Lochbuie, Aros and Ulva, Torloisk and the rest, they are from first to last brimful of elemental romance. As a handbook to the scenery and interests of Mull nothing could be better, and a most delightful holiday is assured to the visitor who takes the book in his pocket for a sojourn in that noble island."—"Scottish Country Life."

**Maolagan Mor:** Sean sgeul air I Choluim Chille: le Iain Mac Cormaic, F.S.A. (Scot.) An old tale of Iona. Uniform with "Dun-Aluinn," cloth, 3/6 net (85 cents); postage 6d.

As a story, confined to the "tragic' class, this work has been well done, and is a complete antithesis to the author's "Breezes from the West' and "Dun-aluinn." The whole of the chapters, from one up to eighteen, run in the "legato" manner, so as to produce the greater shock in chapters nineteen and twenty when the great tragedy is reached. He describes the seasons on the Island finely (the "half fugitive" Gaelic adjectives being played well), and the customs and manners at May-day, Hollowmass, Christmas and the New Year are also well told. The visiting and gossiping (ceilidh) of the neighbours, "second-sight" and fortune-telling is also touched upon. Indeed, the tragedy is foretold at one of these "ceilidhs."

Mr. MacFarlane has done his editing well. The language is everything that the fastidious purist of the Scottish Gaelic Academy could hope for On that account alone the book could be recommended as a Reader to an advanced class in school. There are many local forms of words and obsolete words. I think these obsolete forms help to give the tale an old-world flavour.

**Oiteagan 'o n Iar (Breezes from the West),** by John MacCormick. Edited by M. MacFarlane, 3/6 net (85 cents), postage 4d.

It contains some genuinely Gaelic stories of a class which appeals to the general reader, illustrative of many phases of human nature, such as adventure, love, faithfulness, hardihood, etc., all told in a natural, easy, breezy style, and in that direct idiom one at once recognises as good Gaelic. We would draw our reader's attention to its suitability as a prize or present for young folks.

**An Reiteachadh Rathail:** Dealbh-Chluich. A humorous Gaelic play by John MacCormick, F.S.A. (Scot.), 1/- net (25 cents); postage 2d.

**An t-Agh Odhar:** Dealbh-Chluich. A humorous Gaelic play by John MacCormick, F.S.A. (Scot.), 1/- net (25 cents); postage 2d.

An t-Agh Odhar (The Dun Heifer), an excellent example of Gaelic play writing by that well-known Mod prizewinner, John MacCormick.

**Gaol air a Dhearbhadh: Dealbh-Chluich** le Iain Mac Cormaig (Reprinted by permission from An Deo Greine), 20 pages; Crown 8vo. 1/- net (25 cents); postage, 2d.

# DUNALINE

OR

## THE BANISHED HEIR

BY

JOHN MAC CORMICK, F.S.A.

EDITED BY MALCOLM MACFARLANE



GLASGOW.
ALEXANDER MACLAREN & SONS
360-362 ARGYLE STREET

# CLÀR-ÌNNSIDH.

# DÙN-ÀLUINN.



## CAIBIDEIL I.

### LEABAIDH-BÀIS NA BAINTIGHEARNA.

'S E leabaidh bàis màthar a bh' ann. Bu ghoirt na briathran a labhradh. Bu trom an sgàil-bhrat a leagadh air na bha 'n làthair ag éisdeachd an seòmar àrd Caisteal mór Dhùin-àluinn.

"A Chailein, a Chailein! Tha mise 'gad fhàgail féin 's do naoidheag pheathar. Chunnaic mi móran; dh' fhuiling mi móran; is ghiùlain mi móran ré mo làithean. Cha do ghiùlain caraid no coimheach m' uallach no mo thrioblaidean dìomhair-sa. Cha d' aithnich càch riamh mo dhoilgheasan. Chuir mi sgàil an aoibhneis thairis orra, nuair bu truime an cudthrom is nuair bu ghoirte am beum. Ach, a rùin is aona mhic

mo chléibh, lùb, mu dheireadh, mo ghlùinean laga fo 'n eallach throm, agus ghéill mi do 'n uallach. Ruith mi mo réis 'san t-saoghal, is tha mi aig ceann mo shlighe an tìr nam beò. Cha 'n 'eil ionndrainn as mo dhéidh 'san fhàsach so ach thusa mhàin, a Chailein, a rùin—a rùin mo chridhe—agus do phiuthar bheag. Do phiuthar bheag nach fhaca fathast an dà uisge mara, is air nach do mhùthaich ach gann solus na h-aona ghealaich."

"Bha mise anns an rathad, a Chailein. Bidh tusa anns an rathad, cuideachd. Nuair a dh' fhalbhas mise, 's a chì thu mi fo 'n fhòid, thoir an aire dhuit féin. An earail sin tha mi a' toirt ort: thoir an aire dhuit féin. Dean do dhìcheall air son do pheathar; ach thoir an aire dhuit féin. Tha sibh le chéile anns an rathad. Cuimhnich mo bhriathran, a Chailein: thoir an aire dhuit féin."

Sheas Cailean òg Dhùin-àluinn aig taobh leabaidh-bàis a mhàthar. Bha dhà làimh paisgte air uchd a bha gluasad fo fhaireachdainnean a chridhe bhriste, bhrùite, ghoirt, mar a ghluaiseas doineann nan speur an cuan roimh làimh. Bha na deòir fhrasach a' sileadh r' a ghruaidhean, is neagaid aige le trioblaid thruim.

"Na cuireamsa cùram oirbh, a mhàthair. Ged is iomadh uair cadail a chaill sibh air mo thàilleamh le mo ghòraiche is le m' amaideachd, cha 'n 'eil mi cho faoin is nach léir domh nì is léir do na coimhearsnaich. Na biodh cùram oirbhse, mhàthair mo ghaoil, air mo shonsa. Is mise mhàin a dh' ionndrainneas sibh. Bha sibh 'nur cùl-taic dhomh an àm nan càs. Chuirinn earbsa asaibh nuair bhithinn air slighe na h-amaideachd, is ghabhadh sibh mo leisgeul air cho dona 's gu 'm biodh mo chionta. Ach nuair chailleas mi sibhse, mhàthair, có tuillidh a sheasas an làrach 'nur n-àite dhomh? Nach coma dhòmhsa an saoghal 'nur déidh. Ach na bithibh fo chùram air mo sgàth. Bheir mi 'n aire dhomh féin. Nuair a dh' fhalbhas sibhse, cha 'n 'eil ann a bheir comhairle màthar dhomh. Cha 'n 'eil, a mhàthair; cha 'n 'eil."

"Gléidh do mhisneach, a Chailein. Tha do dhleasnas agad r' a dhèanamh 'san t-saoghal. Seas air cùl do pheathar. Cum suas air a sgàth, an dìlleachdan mi-fhortanach, a tha cheana gun athair, faodaidh mi ràdh, agus a bhitheas am màireach, roimh ghlaodh nan coileach, gun mhàthair ris an dean i sodan is brìodal. An dràsd cha 'n fhairich mo leanabh a call, a' mànran gu neoichiontach an uchd

coimheach. Ach thig an latha air an ionndrainn mo naoidhean maoth a màthair chaomh, a Chailein, a mhic, a mhic!"

"Faic thusa a còir aig t' aona phiuthair, ma gheibh sibh le chéile saoghal. Pòs Màiri is cuir do phiuthar air a cùram an dràsd."

"Tha mise 'gur fàgail le chéile mar dhìlleachdain; agus slàn leibh, a Chailein, a mhic —aona mhac is aona nighean mo ghràidh 's mo ghaoil!"

Bha làrach muladach an seòmar àrd tigh mór Dhùin-àluinn. Cha robh sùil thioram fo chromadh nan spàrr. Cha robh gnùis air nach robh trioblaid. Cha robh uchd nach robh a' gluasad le osnaich a' bhròin. Cha robh cridhe nach robh leòinte le saigheid a' bhàis; is cha robh neach nach d' fhairich gu trom, trom a' bhuille ghoirt a bha ri tuiteam gun dàil air Dùn-àluinn is air a shluagh lìonmhor, bàigheil, blàth-chridheach, tlusail.

Thàinig gnog do 'n dorus. Thionndaidh gach aghaidh ris an fhuaim le clisge. Theann an còmhlan air an ais a dheanamh rathaid do 'n léigh a dh' ionnsuidh na leapa. Ghlac na h-uile misneach gu 'n toireadh a dheagh sgil mu 'n cuairt an té bha 'ga tonn-luasgadh 'san leabaidh le an-fhurtachd an fhiabhruis

thruim a bha toirt rudha lasanaich theth 'na gruaidhean mìne, suairce d' am bu dual bhi sgèimheil, glan. Chuir e 'n teas-mheidh 'na beul is leag e chorragan gu blàth, caomhail air caol a dùirn, is an t-uaireadair air bois na làimhe clì. Bha buille chas, gheur aig an fhuil 'na cuislean, is a h-uile buille toirt bean Dhùin-àluinn na bu dlùithe air ceann na slighe bha dol a steach do 'n t-sìorruidheachd bhuain gun chrìch.

Sheall an léigh air an teas-mheidh is chrath e a cheann. Chuir e a làmh fhionnar air a bathais is thionndaidh e gu falbh gun ghuth a ràdh.

"An dean sibh dad idir air son mo mhàthar?" arsa Cailean an guth tacte, briste le bròn. "Am bheil ur sgil gun fheum? Nach sàbhail sibh dhomh i—mo mhàthair, mo mhàthair—ma tha 'n comas is lugha air? No am bheil sibh am beachd gu 'm falbh a' mhàthair is fèarr air an t-saoghal uile, is gun a leigheas ann? Ciod è tha sibh ag ràdh? Bruidhinnibh. Thugaibh fuasgladh dhìth. Aon latha eile féin de shìneadh air a saoghal, ni e toilichte mi. Aon latha! Dìreach aon latha!"

Cha robh cridhe bha stigh nach robh an impis sgàinidh. Cha robh sùil nach robh

a' taomadh nan deur. Cha robh ceann nach robh air cromadh le cudthrom a' bhròin.

"Biodh agadsa foighidinn is misneach mhath, a Chailein, a rùin. Tha tinneas do mhàthar os cionn mo sgil-sa. Cha toir sgil shaoghalta fuasgladh dhìth. Thug sinn uile a h-uile h-oidhirp a b' fhèarr; ach tha i nis an làmhan is àirde agus is cumhachdaiche na làmhan saoghalta. Bi thusa, ghràidh, treun an àm a' chruadail. Dean thu féin gu duineil ris an eallach. Cha deach uallach air duine riamh nach d' fhuair e neart g' a ghiùlan. Leig dhìot am bròn; glac foighidinn, is na bi cur feirg air an Tì a chruthaich sinn uile. Théid sinn uile air a' cheart taobh a tha ise dol, is cha 'n 'eil fhios aig a h-aon againn air an uair seach a' mhionaid. Slàn leibh uile."

Dh' fhalbh an seann léigh, a fhreasdail aig iomadh leabaidh breith is bàis anns an sgìreachd. Dh' fhàs a cheann liath am measg an t-sluaigh anns an do thuit a chrannchur nuair bha e glé òg. Dh' fhàg e bheannachd mu dheireadh aig Baintighearn Dhùin-àluinn, is chluinnteadh a cheum trom, bho chridhe brùite, dol sìos an staidhir. B' aithne dha i bho thoiseach a làithean. B' aithne dha a pàrantan roimhpe. Chunnaic e i a' fàs bho bhi 'na caileig bhig, aotruim, laghaich, gu bhi

'na h-inghin shnasmhoir, fhìnealta, speisealta, air an robh gach àrmunn euchdmhor 'san dùthaich an geall, is an eud r'a chéile air a tòir. Chunnaic e i an latha mi-fhortanach ud a chaidh snaim a' phòsaidh oirre ri fear Dhùin-àluinn. Chunnaic e gach crois a thàinig 'na rathad riamh ; gach neul dubh, tubaisteach a chuir dubhar air a gnùis aoibhnich, 's a chuir campar air a h-inntinn neo-amharusaich, agus dorran air a cridhe sèimh, seirceil, seunail. Chunnaic e an oidhche ud ceann a saoghail air teachd, a h-àmhghairean 's a trioblaidean air tighinn gu crìch, agus smal dubh a' bhàis air leus-mara an ònaranaich, an fheumnaich, 's an allabain.

B' e 'n deagh eòlas a bh' aige air droch chàradh na mnatha maithe a chuir a leithid de shaigheid ghoirt an cridhe an t-seann léigh, a chaidh ainm air a bhàighealachd, air a cheanaltas, is air a chneasdachd, far nach rachadh a shloinneadh gu bràth.

Bha tosd an seòmar na h-easlaine, agus chluinnteadh an t-oibreachadh goirt a bha air an té a leagadh a sìos cho ìosal.

" Am bheil sibh na 's fèarr, a mhàthair ? " arsa Cailean, 's e cromadh os a cionn, is reachd goirt 'na mhuineal.

" Cha 'n 'eil, cha 'n 'eil, a rùin. Cha bhi

fèairrde ormsa am feasd. An do thill Seònaid?"

"Thill," arsa Cailean. "So agaibh uisge Tobar an t-sonais. Olaibh e is bithidh sibh na 's fèarr."

"Am fac i beothach beò?" ars ise, is chìteadh an cùram a bha 'na gnùis.

Cha d' thubhairt duine guth.

"Is dògh nach fhaca. Cha 'n 'eil manadh tighinn bhuaithe orm. Tha mi strìochdte ri m' staid. Tha mo dhòchas làidir, is cha 'n 'eil mo shùil an déidh an t-saoghail."

An ceann greis dh' iarr i 'n sgàil a thoirt bhàrr na h-uinneig a chum 's gu 'm faiceadh i an sealladh mu dheireadh, le soillse nan reul, de mhullach nam beann taobh thall Loch Sìonaba, far an do thogadh i féin agus dusan glùin de a muinntir.

"O, Bheinn-ghlas, a Bheinn-glas! Nach iomadh latha toilichte thug mi a' cluich mu d' bhruthaichean! 'S a Shraith-bhàin, a Shraith-bhàin, nach tric a shiubhail mi do chòrsaichean, a' trusadh nan dìthean 's nan sóbhraichean, nuair nach robh fios agam ciod è bu chiall do 'n t-saoghal! Och, och!"

Leag i a ceann air a' chluasaig, is tharruing i osann bho ghrunnd a cridhe. Bha e coltach nach biodh an teachdaire fada gun tighinn, is

cha robh neach a bha stigh nach b' e mhiann bhi frithealadh dhìth a leigeil fhaicinn a ghràidh.

Chualas ceuman trom a nìos an staidhir; agus có thàinig a steach ach fear Dhùin-àluinn. Gun a chòmhdach uachdair a chur dheth, is gun fhacal a sgoltadh ri neach a bha 'n làthair, choisich e gu socrach, sàmhach gu taobh na leapa. Chunnaic e le shùilean nach robh a' chrìoch fad as, agus, rud a chuir ionghnadh air cuid de na bha 'n làthair, thàinig tiomachadh mór air.

"Ciod-e-mar tha thu, Mhór, a ghaoil?" ars esan an guth critheanach blàth.

Bhogaich na briathran gach cridhe bha stigh. Bha iad eòlach air caitheamh-beatha fear Dhùin-àluinn; agus lìon iad le ionghnadh air faicinn na buaidh a bh' aig leabaidh bàis a mhnatha air an duine so a bha, o chionn iomadh bliadhna, cho làidir chruaidh, an-iochdmhor, eadhon r' a mhnaoi uasail, bhanail, bhainndidh féin.

Cha 'n 'eil neach, air fheabhas, nach 'eil fàilinn ann. Cha 'n 'eil neach, air a bhuirbe, no air a bhréine, nach 'eil sùileag bhlàth 'na chridhe. Is cha 'n 'eil neach nach tig, uair-eiginn, rudeiginn 'na rathad a chomh-fhreagairt ris na buadhan nàdurra so.

Thàinig an latha so air fear Dhùin-àluinn. Bhuail a' bhuille far am bu laige e, agus dh' fhairich se i. Mar a thionndaidheas am buinne is laige de shruth fann na contraigh shamhraidh an long is motha théid air uisge, thionndaidh leabaidh bàis a mhnatha faireachdainnean fear Dhùin-àluinn—air an àm co-dhiùbh.

Bha blàthas is irisleachd anns na facàil, is thionndaidh a' bhaintighearn mu 'n cuairt, agus leag i a sùil air.

"Nach 'eil thusa coma. Tha a' chrìoch air tighinn a nis, is tha mi fàgail mo bheannachd agad. Till air do shlighe, agus tagh do chompanaich. Tagh do chompanaich, a Chailein."

## CAIBIDEIL II.

### AN TRIATH 'S AN OIGHREACHD.

B' i sean oighreachd a bha 'n Dùn-àluinn. B' e, mar an ceudna, seann teaghlach measail a bha 'n teaghlach Dhùin-àluinn. Chinn iomadh geug mhaiseach air a chraoibh-ghinealaich, agus dh' fhàg an toradh an lorg 'nan déidh an eachdraidh na rìoghachd. Chinn geugan mosgaineach oirre cuideachd aig iomadh àm bho na fhreumhaich i an talamh sultmhor Dhùin-àluinn. Rinn iad so làrach dhaibh féin, cuideachd, an eachdraidh na h-oighreachd mu 'n do chrìon iad air falbh bho 'n t-seana bhun uasal, iomraiteach, bhunnsaidh.

B' ann de na geugan so Cailean Mór. Dh' fhàg e eachdraidh 'na dhéidh, ach cha 'n i an eachdraidh is fèarr. Bha e an inbhe 'san dùthaich. B' e féin an t-uachdaran, is bha 'n t-ìochdaran a bh' ann r' a latha a' gabhail beachd air a dhol am mach, air a thighinn a steach, is air a chaitheamh-beatha, dìreach mar a rinn gach linn a dh' fhalbh air na

h-uachdarain a dh' fhalbh. Bha gach linn a' gleidheadh a h-eachdraidh féin, is 'ga sìneadh a nuas do chàch. Tha, leis an sin, fear an droch bheus cho iomraiteach ri fear an deagh bheus. Tha e, math dh' fhaoidteadh, na 's iomraitiche, a chionn nach 'eil a sheòrsa ach annamh.

Cha robh seòrsa Chailein Mhóir ach annamh an Dùn-àluinn. Cha robh iad ach annamh an dòigh no dhà, 'nam buntainn ris an t-sluagh a bha 'nam mèinn, agus 'nan caitheamh-beatha féin.

B' e freumh de theaghlach Cholgain a bh' ann ; agus theireadh seann daoine gu 'n robh an fhuil gu math reachdmhor ann. "Théid dùthchas an aodann nan creag." Ma tha e fìor gu 'm faod neach dol 'na chruth, is 'na choltas, is 'na nàdur ri h-aon de shìnnsearachd a tha iomadh linn air ais a' sgaradh bhuaithe, chaidh Cailean Mór Dhùin-àluinn gu math ri cuid bhig de dhaoine, 'na choltas : cha 'n ann 'na chaitheamh-beatha no 'na bhuntainn r' a shluagh. Bha e beò an atharrachadh linn. Bha 'n t-àm aghartach ; an sluagh soilleir, beachdail, ionnsaichte, agus léirsinneach air buirbe is aineolas is bréine an t-sìlidh o 'n d' thàinig iad. Ach a dh' aindeoin a h-uile cìreadh is slìobadh is ionnsach-

adh a fhuair am freumh so de theaghlach ainmeil Dhùin-àluinn, bha rudeiginn de choimeas aige ri h-aon no dhà de shìlidh a bha borb, breun 'nan nàdur, nuair nach robh buirbe is bréine cho faicsinneach 's a bha iad, nuair bha deagh chalachadh is deagh ionnsachadh am measg an t-sluaigh gu coitchionn. Mhaolaich an togail a fhuair Cailean Mór a bhuadhan. B'e'n aona mhac e. Chaidh fhàgail òg 'na dhìlleachdan, is an t-srian a leigeil mu chluasan tràth. Cha robh duine ann a bheireadh achmhasan dà nuair rachadh e a bhàrr na slighe cheirt. Shiubhail e 'n saoghal mu 'n iadh a' ghrian; is chuir e móran de ùine seachad an tìrean dorcha measg sluaghan aineolach aig nach robh eòlas no iarraidh air riaghailt no stuamachd no grinneas.

Bheir a bhi taghall 's a' cur eòlais air sluagh anns an t-suidheachadh so, buaidh mhór air neach 'sam bith, ach gann. Bheir e buaidh, gu sònruichte, air duine òg gun chùram an t-saoghail, a tha gu nàdurra aotrom 'sa cheann, a chuislean làn de fhuil theth, àrdanaich, is gun athair no màthair air a chùl g' a stiùradh, no a thoirt cridhe ghoirt daibh air amaideachd.

Thug e buaidh air Cailean Mór Dhùin-àluinn. B' e chompanach an duaircean bu mhotha. B' e àite tathaich an drùth-lann a

b' ìsle. Bha cur-am-mach anabarrach ann; agus bha sin, le choltas uasal, flathail, speis-ealta, 'na aobhar meallaidh do dhaoine òga eile a bha 'n aignidhean laga 'gan aomadh gu slighe na h-amaideachd.

Nuair a struidheadh e a chuid féin, laigh-eadh e air an cuirp-san mar a laigheas iolair air closaich, is cha ghluaiseadh e sgiath fhad 's a bhiodh criom air cnàimh.

Chum an t-seòltachd 's an gliocas so an oighreachd an ceangal r' a chéile; ged nach 'eil teagamh nach b' ann le iallan fada, righinn de leathrach dhaoine eile.

Bha e gleusda air a h-uile dòigh an gabhar duine, agus, cleas na neasa 's an tàrmachain, dh'atharraicheadh e dhath do réir na h-aimsir; agus, math no dona comunn 'sam bitheadh e, dheanadh Cailean Mór e féin ri càch. Am measg nan sgaomairean b' e 'n ceann-feadhna; agus an comunn na stòldachd 's na stuamachd, cha b' e Cailean Mór idir a bu diùididhe am measg nam flath.

Fhuair e rithis, rogha is tagha nam ban mar mhnaoi. Bha i calg-dhìreach 'na aghaidh-san air a h-uile dòigh an gabhar i. Bha i cho suairc 's a bha esan cho duairc. Bha a nàdur cho uasal 's a bha nàdur-san ìosal. Bha i cho ceanalta 's a bha esan cho

breun. Bha i cho caomhnach 's a bha esan caithteach ; agus cho ciùin 'na gluasad air a h-uile dòigh 's nach robh e coltach iad a thighinn air a chéile na 's motha na ghabhas uisge ri ùilleadh.

B' ann le comhairleachadh air gach taobh a chuir 's gu 'n do phòs iad. Bha iad le chéile de fhuil uasail. Bha iad le chéile de sheann teaghlaichean. Bha 'n sìnnsearachd 'nan coimhearsnaich riamh, is bha pòsaidhean eadar an dà thigh uair no dhà o shean. Na 'm biodh na h-uile rud do réir a chéile cha b' e idir pòsadh mi-choltach a bh' ann air taobh seach taobh. Cha robh dachaidh 'sa Ghàidhealtachd a b' fhèarr na Dùn-àluinn, na 'n robh riaghladh math am muigh 's a stigh.

B' ann am beachd gu 'n toireadh pòsadh an teaghlach measail, Cailean gu rathad, a chuir 's gu 'n do réitich a luchd-comhairle 's a cheileadairean an t-slighe a chum 's gu 'n tigeadh a' chàraid òg dh' ionnsuidh a chéile. Cha b' urrainn Cailean dol gu taobh bu choltaiche. Cha b' urrainn dà dol an lùib mnatha b' fhèarr na Mór, rìbhinn òg shnasmhor Ghlinn Shìonaba. Bha oighreachd a h-athar air taobh eile Loch Sìonaba, mu choinneamh Dhùin-àluinn ; agus cha robh an dà chaisteal mìr a' tàir air a chéile.

Bha Caisteal Dhùin-àluinn gun teagamh air a shuidheachadh anabarrach brèagha, am measg obair nàduir is obair làmhan dhaoine. Bha cnocan àrda, maola, ag éirigh mu 'n cuairt air, mar ghàradh dìon nàdurra, le 'n còmhdach uaine, a gheamhradh 's a shamhradh, de 'n ghiuthas mheanglanach, bhadanach, gharbh, is iad a' fàs ìosal comh-réidh r' an dìreadh ri uchd nan sliabh 'san robh am freumhan an greim. Mu 'n cuairt a' chaisteil bha 'm beithe àrd, dìreach, le bharraibh gasanach, dosrach, a' crathadh gu réidh, socrach mar gu 'm biodh e cumail cluais-chiùil ri fuaim na gaoithe ceòlmhoir a' sranndaich am measg nan stùc. Bha challtuinn ghlas, gheugach a' lùbadh, gach foghar, fo h-eallach chnù ; agus an darach stocanach, ceigeach, le ghàirdeanan reamhar, lùbach a' toirt dùbhlain do 'n stoirm fad cheudan bliadhna. Air cùl an tighe bha 'n t-eas mór a' deanamh car-a'-mhuiltein le aodann an aonaich, 's a' tilgeil frasan geala mar neòil do na speuran. A sìos an réidhlean preasach, feurach, bha'n abhainn a' sloisdreadh am measg nan dòirneag ; 's am bradan 'na cheudan anns na puill dhomhain, dhorcha, a' gabhail fàth air an tuil, a thoirt am mach an aonaich ghairbh, easaich, 's a

ruigheachd an locha a chladh. Bha sealladh is iasgach is seilg air còrsaichean Dhùin-àluinn. Cha robh oighreachd eile air Gaidhealtachd na h-Albann air an robh sluagh cho lìonmhor, is tuath cho cothromach, no a b' fhèarr a rachadh 'nam biadh 's 'nan aodach. Cha robh coitear ann gun bhó, gun chaoraich. Bha sùil an t-sàsaich daonnan air an t-seang; is cha 'n fhaighteadh an dìol-déirce an taobh a stigh d' a chrìochan, mur tigeadh e ann á cèarnaibh eile.

Ach mo chreach! mar a dh' éirich do 'n chòrr de 'n Ghaidhealtachd, thàinig caochladh air aimsir Dhùin-àluinn; agus thàinig latha air nach do smaoinich duine roimh an àm. Dh' éirich na cinn-fheadhna 's na h-uachdarain uile an aghaidh an t-sluaigh àghmhoir, a chum an cinn air an amhaichean is dìon air am fearainn nuair bha bagradh tighinn orra bho 'n taobh am muigh. Dh'atharraich bonn-chùisean is prìomh-riagh-ailtean na rìoghachd air fad. Bha bunadas gach atharrachaidh anns na riaghailtean claona a rinneadh ceudan de bhliadhna roimhe sud.

Bha oighreachdan 'sa Ghaidhealtachd air nach d' thug an teugbhoil móran mùthaidh;

ach cha b' i Dùn-àluinn té dhiubh. Bha 'n toradh do réir an uachdarain; is bha bhlàth 's a' bhuil air Dùn-àluinn is air a thuath.

Ach mu 'n do thòisich an ùpraid a rinn eug-lios de gach gleann 'sa Ghaidhealtachd, thug fear Dhùin-àluinn dhachaidh a' bhean, 's a' mhàthair, 's a' bhana-mhaighstir a b' fhèarr 'san dùthaich. Bha toiseach an làithean mar chàraid phòsda glé shoirbheachail, toilichte. Ach, ri ùine, thòisich na sean ana-miannan air tighinn beò. Cha stamhnadh 's cha stéidhicheadh Dùn-àluinn e féin aig an tigh. Mar eun siubhail an fhàsaich cha 'n fhuilingeadh e a sgiathan a ghearradh. Bu mhath a stadh; ach cha b' urrainn dith a staonadh no a theadhradh; agus, mu dheireadh, leig i a shrian mu chluasan, a ghabhail a rogha rathaid. Rinn e sin, agus anns a h-uile dòigh mhi-stuama, ana-ceart, agus bhiastail, gus an do bhris e cridhe anns an aona chom bu sheirceala, bu bhanala, 's a b' uaisle bh' anns an dùthaich uile gu léir.

Thug iad fichead bliadhna pòsda; ach cha robh esan riamh bliadhna còmhla, fo dhruim a thighe féin. De chùignear de theaghlach cha do sheas ach dithis: Cailean òg agus an naoidheag air an do bhàsaich bean Dhùin-àluinn. Mhill mi-bheusachd a fir a slàinte.

Leòn e a cridhe. Thug e acaid 'na creubh, nach d'fhàg i; agus thog a leabaidh-shiùbhla fiabhrus innte a thug do 'n uaigh glé òg i.

Chunnaic i nach robh dìlseachd 'na fear-pòsda. Chunnaic i nach robh aice ach roinn de ghràdh. Mu 'n d' thubhairt i air a leabaidh-bàis, thuig i gu 'n robh i anns an rathad. Bha buntamas domhain innte a bha dall, bodhar air na bha tighinn dh' ionnsuidh a sùla 's a cluasan. Shnaidh i as. Dh' fhalbh a càil. Thàinig a h-uair, is laigh i, mu dheireadh, air leabaidh bàis.

Bha fear Dhùin-àluinn an Lunnainn aig an àm. Cha robh teagamh aig a mhnaoi uasail ciod è bu chaitheamh-beatha dhà; ach nuair a fhuair e fios gu 'n robh i gun fiughair rithe, biodh e r' a chreideas gu 'n d' rinn e a h-uile dìcheall a ruigheachd taobh a leapa mu 'n do dhùineadh a sùil. Biodh e r' a chreideas, cuideachd, gu 'n do leig e fhaicinn móran iochd dith, ged b' anns na mionaidean deireannach; gu 'n do laigh trioblaid throm air; agus gu 'n do nochd e blàths is gràdh is coibhneas nach do nochd e leis a' cheart chaomhalachd bho 'n latha chaidh an t-snaim orra le chéile. Dh' fhàs e mar leanabh beag na cìche, is bhrùchd a chridhe mach am bròn. Ach cha deanadh sud feum tuillidh. Bha

crìoch a mhnatha aig làimh, agus, mu bhris-eadh an latha, dh' fhàg i an saoghal.

Laigh bròn trom air dà thaobh an loch. Cha robh uchd nach robh air a leòn. Cha robh sùil air nach robh deur. Cha robh cnoc nach robh a bhreo-chual féin air, air sgàth Baintighearn Dhùin-àluinn. Ghleidh na beanntan féin an ceò mu 'n guailnean; agus cha d' éirich dealt na h-oidhche bhàrr duill-each nan craobh mar b' àbhaist. Sheinn an t-allt a choronach, is rinn a' ghaoth co-sheirm ris am measg nam preas.

Dh' eug bean Dhùin-àluinn. Sheall an t-aosda saobh-chreideach, caomhail air son rionnaig ùir 'san speur. Sheinn an t-òg a cliù air gach tulaich ghuirm nuair chruinnich-eadh iad aig àirigh nam bó.

## CAIBIDEIL III.

### BUAIREAS IS BRÒN AIR FEAR-AN-DÙIN.

Cha ruigear a leas iomradh a thoirt air na thachair eadar bàs bean Dhùin-àluinn 's a tòrradh. Bha 'n dùthaich glaiste fo cheò bròin, is gach duine fo gheasaibh, is glong balbh le tosd a' mhulaid orra. Bha fear Dhùin-àluinn air a smodadh gu trom leis. Bha oiseann bog, blàth 'na chridhe nach deach beantuinn riamh da. Bha 'm fonn ùrail, torach, is ghabh e ris an t-sìol. Ghabh; ach bha cunnart am bàrr a laomadh, an grunnd a lagachadh gu grad, 's an draighean bha 'sa chòrr a sgaoileadh air fheadh. Sud dìreach mar a bha, agus sud mar a thachair.

"Dean do dhìcheall air son do pheathar." B' iad so briathran deireannach a mhàthar ri Cailean òg. Cha do dhìochuimhnich Cailean iad.

Nuair a thuit bean Dhùin-àluinn an galar a bàis, chaidh an leanabh, Mórag bheag, a dh' ionnsuidh na seana mhnàth-altruim a thog Cailean féin. Cha robh fear Dhùin-

àluinn aig an tigh nuair a thàinig an naoidh-eag bheag so dhachaidh, agus mu dhorcha na h-oidhche, latha an tòrraidh, bhuail miann mór e a dhol d'a faicinn. Bha 'n tigh mu leth-mhìle bho 'n Chaisteal; ach ghabh e am frith-rathad uaigneach troimh 'n choille. Thàinig am bothan beag am follais. Chunn-aic e dreòsadh na coinnle troimh sgàile dheirg na h-uinneig. Ràinig e ceann an tighe. Sheas e. Dh' éisd e. Smaoinich e. Bha aimhreit a' chadail air an leanabh. Bha i pràinneach, agus ciubharan caoinidh aice. Bha 'n t-seana bhean 'ga tulgan, 's a beul r' a cluais a' crònan 's ag òran dith.

Ciod è thug air fear Dhùin-àluinn seasamh cho grad? Ciod è thug air sealltainn 'san adhar, agus sealltainn 'san talamh? Ciod è thug air a bhi ag ochanaich gu goirt, a' fàsg-adh a dhòrn, 's 'ga shnìomh féin—esan a bha cho cruaidh-chridheach, ceannlaidir, rag-mhuinealach, agus borb 'na nàdur riamh? Eisd!

"Cha tig Mór, mo bhean, dachaidh;
Cha tig Mór, mo bhean ghaoil;
Cha tig màthair mo leanaibh
Nochd a chadal ri m' thaobh."

Tharruing a' bhean-altruim na facail mu dheireadh a mach an dòigh a bha deanamh

co-sheirm ri crònan cadalach an leanaibh, 's i air toirt thairis le caoineadh is meacanaich. Rinn so an sathadh na bu ghoirte do Dhùn-àluinn. Sheall e air na neòil dhubha bha snàmh gu socrach thar nan cnoc. Theann-aich e cromag a' bhata 'na dhòrn, is ghuil e. "O, mo ghualadh, mo ghualadh! A Mhór, a Mhór! Na'm b' e 'n diugh an dé, a Mhór! Mo ghualadh, mo ghualadh!"

Ach lean an cumha bh' air a chur 'na bheul:—

"Uist, a leanaibh, 's dean cadal;
Thoir fainear mar a thà:
Gu 'm bheil do mhàthair fo 'n leacaig,
'S mise creachte gu bràth."

Chaidh an t-saighead dhachaidh gus a' bheò. Dh' fhairich Dùn-àluinn an gath 'na thaobh, is bhrùchd na deòir troimh shùilean an duine làidir, fhearail. "Mo leanaban, mo leanaban! nach tuig gu bràth gaol màthar. Mo leanaban, mo leanaban beag, neoichiontach!"

Shnàgain e gu taobh na h-uinneig, is sheall e stigh. Bha sean Chatrìona, 's an leanabh aice gu cùbhraidh r' a h-uchd, a beul r' a cluais, 's i gabhail 's a' deanamh an òrain mhuladaich so aig an aon àm.

Bha i 'na boireannach geur, deas-bhriathrach. Dhùisg am bròn 's am mulad a laigh air a h-uile duine 'san dùthaich mar aon duine, na bha de spiorad na bàrdachd innte; agus cha robh e 'na chàs leatha facail a chur ri chéile. Is beag a bha dhùil aice gu 'n robh Dùn-àluinn ag éisdeachd fhad 's a bha 'n cumha 'ga dhealbh. Is beag a bha fhios aice gu 'n robh a h-uile facal a' deanamh tuill 'na chridhe.

"'S gu 'm bheil a cìochan, mìne, geala
Sileadh bainne r' a taobh,
'S i 'na sìneadh air déile,
'S a leanabh 'g eubhach ri m' thaobh."

Cha b' urrainn Dùn-àluinn a làrach a sheasamh na b' fhaide. Ghabh e stigh, is aodann air at le caoidh. Dh' fhalbh a h-uile mòralachd a bh' ann le aon oiteig, mar dh' fhalbhas moll bho 'n fhasgnaig. Cha robh dìol-déirce cho simplidh, iriseal ris nuair ghlac e Catrìona 's a leanabh féin 'na dhà làimh fhoghaintich. Thug e greis mu 'n do bhruidhinn e. Ach, mu dheireadh, ars esan, is reachd garbh 'na mhuineal: "A Chatrìona, a Chatrìona, nach ann orm a thàinig e! Tha fios nach 'eil ann ach mo thoilltinneas. 'S a chreutair bhig, bhrònaich, an d' thug thu thairis mu dheireadh! 'S òg a chaidh

do thearbadh, a rùin, a rùin bhig!" agus e 'ga cnìodachadh.

"Cha 'n 'eil duine air nach tig dà latha," arsa sean Chatrìona. "Biodh agaibhse foighidinn mhath. Cha deach eallach a chur air duine riamh nach d' fhuair druim g' a ghiùlan. Tha 'm beag 's am mór feumail air achmhasan 's air garbh chrathadh. Tha 'n t-ìochdaran 's an t-uachdaran air an aona ghad. Gheibh sinn uile tilleadh 'san t-saoghal so, ged nach fhaigh sinn idir ar toilltinneas; is ma ni sinn feum deth, 's gu 'n till sinn air ar sligheannan ana-ceart, truaillidh, reasgach, nach ann againn nach 'eil an t-aobhar gearain."

B' eòlach Catrìona air Dùn-àluinn. B' eòlach i air a dhroch ghnàthan. 'S iomadh uair a leig a' bhaintighearn chaomh nach bu mhaireann, a h-inntinn rithe; is iomadh uair a fhuair i briathran a thug misneach dith. Ach ged a leig Dùn-àluinn mórail, uaibhreach e féin rithe air an àm chudthromach so, agus ged a theirinn e nuas an irisleachd a bha comh-shìnte r' a suidheachadh féin, cha do dhi-chuimhnich i nach b' e Dùn-àluinn a bh' ann. Cha do dhì-chuimhnich i 'n cuan mór a bha eatorra, mar uachdaran mórail làn de fhuil uasail, agus ìochdaran bochd a bha

i féin 's a sliochd riamh a' tighinn beò am mèinn teaghlach Dhùin-àluinn. Cha do dhì-chuimhnich: ach bha i geur, gleusda, a' gabhail cothruim air an àm thaitneach, a chum a deagh chomhairle a thoirt d' a seana mhaighstir, na 'n deanadh i feum—is cha bu lugha na fheum, gu dearbh.

"Mór, Mór!" theireadh esan, 's e seall-tainn 'san ùrlar. "Saoil an robh mi math gu leòir dhith, Chatrìona?"

Chrom Catrìona a ceann, 's i turaman an leanaibh. 'S gann nach d' thàinig fiamh gàire oirre leis a' cheist neònaich. Bha Dùn-àluinn gu dùr-fheitheamh, 's a shùilean 's a bhilean air chrith a' feitheamh r' a freagairt. Bu mhath a bha dh' fhios aige ciod e freagairt a choisinn e, 's a bu chòir da fhaotainn. Air an àm so bha e air a leòn; agus bha Catrìona tuigseach gu leòir gu 'm b' e olla chur air an lot a b' fhèarr air an àm. Cha robh an Dùn-àluinn ach fuil is feòil mar dhuin' eile; agus mar dhuin' eile bha e feumail agus ro-fheum-ail air iochd is truas a leigeadh fhaicinn da nuair bha e air uilinn le trioblaid.

"A Dhùin-àluinn, le 'r cead, cha 'n 'eil aonta aig neach fo 'n ghréin air a bheatha. Thig àm gach aoin againn. Cha chum cumhachd air an t-saoghal so air ais e. Ma

gheibh sinn rabhadh, dèanamaid feum deth. Dèanamaid buil mhath de 'n latha th' againn. Cha bhuin na chaidh seachad duinn. Na bheil romhainn cha leinn. Agus, mar thubhairt mi cheana, dèanamaid buil mhath de 'n àm a th' air a bhuileachadh oirnn. Sin mo chomhairle-sa. Sin mo bheachd-sa, Dhùin-àluinn."

"'S math a thubhairt thu, Chatrìona. Tha sin fìor;" 's e leagadh a làimh air a guala, 's e beothachadh beagan ris. Rug e air na facail mar bheireas fear 'ga bhàthadh air badan feamainn, ged a b' e thoirt leis do 'n ghrunnd a dhèanadh e.

Chualas tartar. Thàinig gnog do 'n dorus; agus có thàinig a steach ach Cailean Og agus Màiri. Ghabh iad athadh le chéile nuair chunnaic iad có bha rompa. 'S gann nach do sheas cridhe Màiri 'na com nuair chunnaic i Dùn-àluinn 'na shuidhe an ceann an teinidh. Ach ghleidh i oirre féin. Bha fios aice, cuideachd, nach robh an còrdadh a b' fhèarr eadar e féin 's a mhac air a tàilleamh, cho math ris nach robh iad a' tarruing gu ro-cheart còmhla a thaobh iomadh rud eile. Ach air an àm so bha seòrsa bogachaidh air Dùn-àluinn, is dh' éirich e 'na sheasamh is chuir e fàilte chàirdeil orra.

"Tha mi tuigsinn fàth bhur turuis; ach cha robh dùil agam gu 'n tigeadh sibh cho anmoch," arsa Catrìona.

"Cha d' rinn sinn ach taghal 'san dol seachad," arsa Cailean; "ach thig Màiri am màireach a dh' iarraidh na caileig."

Bha Dùn-àluinn is sùil thall 's a bhos aige eadar an fheadhainn a bha bruidhinn.

"Ciod è tha 'n so?" ars esan.

"Tha: iarrtas deireannach mo mhàthar," arsa Cailean.

"Ciod è sin?" arsa Dùn-àluinn.

"Mór bheag a thoirt do Mhàiri g' a togail gus an tig an t-àm 'sam bi iad le chéile an Caisteal Dhùin-àluinn," arsa Cailean.

Cha do fhreagair Dùn-àluinn; ach cha do chuir e droch ghnùis 'sam bith air. Bha e mar gu 'm biodh ann ceithir-bhliadhnach de each beò, bras, a biodh an déidh a strìochd-adh am bogalaich. Bha e anabarrach leagte ri rud 'sam bith; ach cha robh math móran earbsa chur ann. Lùghdaicheadh an t-eall-ach ri ùine, is bha air a chùl an euchdag a bha e 'n comas fùdar is luaidhe a chalcadh an àite a' bhròin. Fhad 's a bha an gàd bog, 's ann a b' fhasa shnìomh. Nuair dh' fhuar-aicheadh e, bhiodh e cho righinn 's a bha e

riamh. B' e 'n dràsd an t-àm. Cha robh fios ciod è bheireadh ùine glé bheag mu 'n cuairt. Dh' fheumteadh leis an sin Mór bheag a chur air imrich gun dàil.

"Cha 'n 'eil eagal ormsa nach toir Màiri an aire do 'n leanabh; ach 's e bha 'm bheachd a toirt dachaidh," arsa Dùn-àluinn.

"Bithidh i 'san deagh dhachaidh an dràsd," arsa Cailean; "is tha gu leòir dhìth air uachdar Dhùin-àluinn."

"Cha 'n 'eil cùram do 'n leanabh," arsa Catrìona. "Bu mhór am beud droch fhaire fhaicinn aice; is ged nach iarrainn-sa dealachadh am feasda rithe, tha ceart ceart daonnan, is tha e ceart iarrtas a màthar a dhèanamh."

Sathadh fada thall eile do Dhùn-àluinn. Sgaoil iad, is air an rathad dachaidh thubhairt Màiri: "Nis, a Chailein, chòrd t' athair na b' fhèarr an nochd rium; ach, tha mi far an robh mi. Ni mi mar dh' earb do mhàthair chaomh rium; ach an còrr——"

"An còrr? Dé 'n rud?" arsa Cailean.

"Dìreach mar thubhairt mi daonnan, a ghaoil: fhad 's a bhios t' athair beò—na 'm b' e bha 'n àite do mhàthar! Nach olc mi?"—agus sheall i air gu blàth, neoichiontach, gaolach, mìogshuileach.

Dh' ialaidh a ghàirdean mu 'n cuairt air a muineal is phòg e i.

"Cha 'n 'eil feum 'sam bith anns na smaointean faoine sin. Cha 'n fhèarr feòil na feòil; is cha 'n fhèarr fuil na fuil. Tha 'n uaisle mar ghleidhear i; is tha 'n neach a tha ionraic, ionnsuichte, stuama, measail mu chliù, beusach 'na ghiùlan, onoireach 'na chleachdadh, cho uasal ris na h-uaislean mar theirteadh. Sin an uaisle cheart, a Mhàiri; is cha 'n i an té tha fo chomaraich comunn nam flath, is nach fhiach mur a bi i air a spuaiceadh le stùr is sal is lìon an damhain-alluidh, mar gu 'm biodh seana bhuideal fìona. Seann teaghlach: seann teaghlach! Mo chreach!"

"Nach coma," arsa Màiri; "'s ann riutha thatar a' sealltainn. Sean fhreumh; sean fhuil; tighinn mhath."

"Seadh. Tighinn mhath," arsa Cailean, "math, an caitheamh-beatha, 's an gnìomh, 's an creideamh, 's an creideas."

# CAIBIDEIL IV.

## CAILEAN ÒG IS MÀIRI.

Bha Màiri Nic Griogair 'na h-inghin cho loinneil, shuairce, 's a bha eadar dà cheann Siorramachd Earra-Ghaidheal. 'S e bana-mhaighstir sgoil a bh' innte; agus bha i mu dhà bhliadhna an Dùn-àluinn aig an àm so. B' ann a mhuinntir Shiorramachd Pheairt i. Bha a màthair 'na banntraich; is bho nach robh duine teaghlach ann ach Màiri féin, thug i a màthair leatha gu Dùn-àluinn. Bha iad le chéile cho toilichte 's a bha 'n latha cho fada; is ged a bha tlachd mór aig Màiri de Chailean òg Dhùin-àluinn, cha robh miann 'sam bith oirre pòsadh an cabhaig. Bha i glic, suidhichte, ciallach. Bha i beachdail, léirsinneach, geur-inntinneach, faicilleach; is bha i faicinn cnap-starraidh no dhà an aghaidh pòsaidh aig an àm.

Bha Cailean air bhior. Agus bha Màiri, le bhi 'ga ghabhail cho foighidneach, shoc-rach, 'ga fhàgail na bu fhrionasaiche. Bha e mar gu 'm biodh buaidh shònruichte aig

nàdur na dithis air a chéile; no, math dh' fhaoidteadh, buaidh shònruichte aig giùlan an dara h-aoin air nàdur an aoin eile; is cha 'n 'eil e eu-coltach nach fhaodadh Màiri tighinn an coinneamh Chailein ceum na b' fhaide mur a biodh i 'ga fhaotainn cho fìor fhrionasach. Tha sin uile nàdurra. Ach, air an làimh eile, thug a deagh nàdur stéidh-eil, agus eadhon a' bhuaidh a bh' aig a gaol air Cailean, cothrom dhìth air sealladh na b' fhèarr fhaotainn air an t-slighe air an robh i dol, agus a h-uile car cam is cnap-starraidh a bh' air an rathad fhaicinn le sùil shocraich, chiallaich. Chunnaic i nach robh an t-àm ann. Bha fhios aice gu 'n robh oighre Dhùin-àluinn an airidh air bana-chompanach a b' fhèarr na i féin; agus gu 'n robh 'athair a' cur dubh-chùil rithe mar bhana-chliamhainn; is leis an sin, gu 'm fhèarr an fhoighidinn thràth a ghabhail, agus gheibheadh i furtachd anmoch.

Cha robh Cailean òg a' faicinn troimhe so cho math; is bha e air udal gu 'n tigeadh rudeiginn 'san rathad a chuireadh Màiri a dhìth air, air fad. Cha robh e ach air fiar bliadhna thar fhichead. Cha robh riamh aige r' a lòn a chosnadh no smaointinn air. Mar a dh' éirich do gach aon de sheòrsa a

rugadh le spàin airgid 'na bheul, cha robh sgil aige air an t-saoghal no air a dhoilgheasan. Cha robh de chùram air ach a mhiannan féin a shàsachadh; agus is minic a tha sin féin 'na chùram is 'na thrioblaid do 'n cheann aotrom gun stàth. Bha móran de ghliocas a mhàthar an Cailean òg; agus ged a bha sin a' toirt a' chudtruim as na bh' ann de Chailean Mór, air uairean 's e Cailean Mór a bhiodh gu h-àrd. Bha aon rud ann: gu 'n robh e blàth-chridheach, seirceil, faireachail, ceart 'na dhòigh 's 'na bheachd.

An déidh dha dol a laighe an oidhche ud, bha móran a' tighinn fodha. Os cionn gach nì bha bàs a mhàthar, a thìodhlaiceadh an latha ud féin. Cha robh Màiri 's e féin a' tighinn air a chéile thaobh a' phòsaidh; agus ged a bha e faicinn gur h-ì bha ceart, 's gu 'n robh i air a stiùradh le a gliocas ceanalta féin, cha robh e buidheach dhith nach robh i, mar gu 'm biodh, toileach tighinn 'na choinneamh, ged a b' ann gu deuchainnean is cruadal féin. Dhearbhadh so dhà, gun teagamh, a gaol air-san; ach cha dearbhadh e 'n gliocas a bu chòir a bhi am mnaoi a ghabhadh os làimh ceum a thoirt gun fhios c' àite 'n robh i cur a coise.

Sin an suidheachadh 'san robh iad le chéile.

Bhiodh iad iomadh latha am mèinn athar-san; is na 'm bu duine e 'sam faoidteadh earbsa a chur as, bu rud eile e. Ach cha b' e. Cha robh fios ciod è a dhèanadh e an tionndadh na boise; is b' e an gliocas do 'n chàraid òig sealltainn rompa, agus foighidinn a ghabhail. Is iomadh nighean òg nach leigeadh fhaicinn gliocas is roimh-fhaicinn mar so anns a' cheart suidheachadh, agus, an gòraiche na h-òige, leis nach bu ruith ach leum an tairgse a ghabhail air sgàth dìreach ainmeachas aon uair an uaireadair de bhanas-tighe an caisteal mór far-thollach, far-uinneagach, brèagha Dhùin-àluinn. 'S iomadh; ach cha b' ann diubh Màiri Nic Griogair.

Cha robh Cailean ach 'ga aoirneagan féin 'san leabaidh mar gu 'm biodh bodachan-sàmhaich. Dh' éirich e 'sa mhaduinn gun mhóran de fhois na h-oidhche; ach nuair chunnaic e Màiri feadh an latha, chuir a briathran craicionn a b' fhèarr air.

Bha e nis a' tighinn dh' ionnsuidh an àma de 'n bhliadhna 'sam feumadh Cailean tilleadh do 'n oil-thigh. Bha ràidhe an fhoghair air dol seachad, is dh' fhàg e aig Cailean cuimhneachan glé ghoirt. Thug e leis do Ghlascho e; ach nuair fhuair e am measg a shean chompanach as gach cèarn de 'n rìoghachd,

thòisich an t-eallach air togail deth. Cha b' e dreuchd a bha Cailean ag ionnsachadh. Bha móran eile coltach ris nach b' e cnuasachd a bha 'nam beachd, ach a mhàin ainmeachas a bhi 'nan oileanaich mar chloinn dhaoin-uaisle. Bha móran diubh so 'san àm ud, a' rànaich 's ag ùpraid a sìos 's a suas Sràid Aird Ghlascho, far an robh an sean oil-thigh ainmeil.

Ged bha Cailean òg Dhùin-àluinn glé aotrom, bha nàdur cnuasachd is sgrùdaidh ann, agus bha e gabhail tlachd ro mhóir am bhi sgrùdadh bàrdachd na Gréige 's na Roimhe, 's gan coimeas ri bàrdachd nan Gaidheal, air nach robh ach cuideachd bhrònach fìor eòlach, 's a bha gu faiteach, ach gu fonnmhor, fo bhlàth an lios nam bàrd, ged nach robh i a' tarruing aire mórain oirre. Aonaranach 's mar a bhà i, lag 's mar a bhà i, gun luchd-leanmhuinn 's mar a bhà i, a freumhan mar a bhà iad, sgaoilteach, daing-eann, anns an aon oiseann is truaighe, is bochduinne, 's is leathoiriche air an t-saoghal uile gu léir, sheasadh i 'n làrach, aghaidh ri aghaidh, ri bàrdachd air bith d' a gnè.

'S minic a sgrùdadh Cailean an *Iliad* 's an *Æneid*, 's a chuireadh e taobh ri taobh iad féin is Oisean. 'S minic a smaoinich e ma

bha 'n Roimhe 's a' Ghréig air thoiseach air a' Ghaidhealtachd bhig, bhochd, an ealaidhean, is anns gach seòrsa càlachaidh, gu 'n robh na Gaidheil, anns a' chuibhrinn thìm a bha comh-shìnte ri cuibhrinn tìm Homer is Virgil, na b' uaisle 'nan nàdur, na bu bhàigheala r' a chéile, na bu thruacanta ri 'n nàimhdean, na bu sheirceala ris an anfhann na na Greugaich no na Romanaich. 'Nan giùlan ri mnathan bha iad fad air thoiseach. Cha robh na Romanaich a' toirt urram bhan do 'm ban-déathan; ach bha na Gaidheil a' toirt urram bhan-déathan d' an cuid bhan, ged a bha e duilich a smaointinn gu 'n robh cuid a rinn air an cuid bhan mar a rinn Æneas air Dido.

Bha inntinn dhomhain, bhreathnachail aig Cailean, ged a bhiodh e, air uairean, air a bhuaireadh gu aotromas is streup nuair ghluaiseadh ni-eiginn sònruichte na h-oileanaich gu aramach, a mhilleadh 's a stialladh air feadh prìomh-shràidean a' bhaile.

Cha robh uair seach a chéile a gheibheadh inntinn aotromachadh nach b' ann nuair a thigeadh litir thoilichte bho Mhàiri le naidheachdan na dùthcha, agus gu sònruichte m' a phiuthair bhig, anns an robh tlachd mór aige. 'S iomadh uair a gheibheadh e sgeul

a chuireadh dorran air, cuideachd, nuair chluinneadh e buidheann an déidh buidhne de shluagh ceutach na dùthcha a bhi 'gam fògar thar a' chuain a dheanamh àite do chaoraich an toiseach 's a rithis do fhéidh. Cha b' e h-uile mac uachdaran fearainn a bha cho fosgailteach, tùrail, neo-fhéineil ri oighre Dhùin-àluinn an àm an fhògraidh 's an fhuadaich. 'S ann gu mhath féin, là éiginn, a bhiodh "an t-ath-leasachadh"; ach cha robh a chridhe 'na sgròib; is thionndaidh e gu dùbhlanach air athair is air a' bhàillidh a thaobh na h-obair dhéistinnich a bha dol air a h-aghaidh air an oighreachd.

Latha b' fhaide mach na 'n là ud, chrean Cailean òg air a chomh-fhaireachdainnean ris an t-sluagh; ach tha 'n còrr de sin ri tighinn. Is minic a thachradh e air cuid de thuath athar air faontradh air sràidean cruaidh Ghlascho. Fhad 's a ruigeadh a phòca air, dheanadh e fuasgladh orra. Cha do chaomhain e riamh a dhragh no ùine a shealltainn air son àitean cosnaidh dhaibh aig càirdean 'sa bhaile mhór, ris an rachadh a dheagh fhacal gu math fada. Dhaibh-san a roghnaicheadh falbh le 'n teaghlaichean do thìrean céin, bheireadh e a bheannachd is leigeadh e ris fhaireachdainnean am blàths 's an coibhneas.

An còrr cha b' urrainn da a dhèanamh aig an àm. Ach bha e 'n dòchas gu 'm biodh de chumhachd aige là éiginn na chuireadh stad air an obair ghràineil a bha 'g itheadh na Gaidhealtachd mar an luibhre bhàsail.

Cha robh uair a rachadh e dhachaidh nach robh atharrachadh r' a fhaicinn : an sluagh air an sguabadh á baile an sud is á baile an so ; is far an robh, eadhon an dé, sluagh lìonmhor a' toirt am beathachaidh as an fhonn a leasaich iad féin le saothair an làmh, 's a thug iad gu rian 's gu feum, bho riasg is bho roinnich, gus an robh blàth a' bhuntàta is diasan a' choirce a' gliostradh 'sa ghréin an àite an fhraoich bhadanaich 's na luachrach fheusagaich, cha 'n 'eil an diugh ach tobhtaichean falamh is achaidhean lom.

Cha do sheas an dìcheall dad daibh. Bha 'n eucoir a' riaghladh le làimh làidir, is ceartas a' sgreuchail 's a' tuireadh air mullach gach cnuic. Dh' fhàg na h-àrmuinn an dùthaich, is thuinich an lag is an t-anfhann aig a' chladach a thoirt an teachd-an-tìr as a' chuan mhór. An sin rinn iad tigheadas mar nach b' olc, agus le fàbhar Chailein, a bha daonnan air an cùl, fhuair iad cleiteagan anns an robh iad a' togail beagan buntàta is arbhair.

# CAIBIDEIL V.

## EACHANN A' PHACA.

MAR a dhìricheas an t-iubhar nuair thig an t-sreang dheth, dhìrich Dùn-àluinn nuair shruth an trioblaid bhàrr a ghuaillean. Dh' fhalbh am bròn deth cho deas 's a thilgeas neach eallach dheth. Eadhon an seachdain no dhà, bha e mar an gobhlan-gaoithe air foirinn a' chaisteil ag altachadh a sgiathan 's 'ga chriathradh féin mu 'n toireadh e 'n iteag.

'S iomadh breunag air an do thachair e, a h-uile ceum gu 'n d' thug e ; ach thachair e air té an Lunnainn a chuir an dubh-chapuill air fad air. Agus thachair Dùn-àluinn rithe ann a h-aon de thighean-cluich a' bhaile. 'S iomadh fear a chuir i sgleò air a shùilean. Cha deach an aodach boireannaich té bu speisealta 's a b' inniche. Bha a cneas mar an sneachdadh geal, 's a gruaidhean dearg mar chaorann. Bha i cho dìreach ri luachair, 's cho deas sgiobalta chuimir ri earba na beinne. Mhiannaicheadh an snaidheadair a

cumadh mar shamhladh da ghilb; is bha dà shùil dhuinn 'na ceann cleiteach a mhealladh fear treun. Mheall i iomadh fear. Phòs duin-uasal i; ach cha 'n fhanadh i air, is theich é. Thàrlaidh i mac òg iarla oirre a rithis, agus phòs iad. An déidh sin leag i a sùil air Dùn-àluinn. Chuir i tuaineal 'na cheann, mar a chuireas an neas an ceann an eòin, agus laigh e aig a casan, pòsda 's mar a bha iad le chéile.

Bhiodh i féin 's an duine aice gu tric air bhòrdaibh móra an Caisteal Dhùin-àluinn, agus b' e na mhothaich a' bhaintighearn cheanalta air na turusan sin a dh' fhoghainn dith air fad. Chunnaic i nach robh anns a' Bhan-fhrangaich ach ubhal dhearg na gaoid 's a' bhuairidh; drùiseag, bhlàth-chridheach ma b' fhìor, bheulach, mheallach, chunnartach a bha sgaoileadh a lìn bhradaich anns gach lios a b' fhèarr, 's i féin mar an damhan-alluidh 'na suidhe 'na mheadhon, 'na cùis-bhuairidh do gach fear a leigeadh ruith dha féin.

Shuidhich i a lìon an Dùn-àluinn nuair fhuair i an caisteal falamh. Nuair nach biodh fear Dhùin-àluinn an Lunnainn, bhiodh a' bhan-chleasaiche 's a fear an Dùn-àluinn. Bu chùis-bhruidhne iad do 'n dùthaich.

Bha Cailean òg air a ghreadadh, ged nach robh math dha bheul fhosgladh. 'S iomadh uair a leigeadh e inntinn ri Màiri nuair bhiodh iad còmhla.

"Cha 'n 'eil dòigh air faotainn cuidhte 's i ach mise phòsadh agus thusa ghabhail stiùradh an tighe, Mhàiri."

"Cha dean e feum; cha dean e feum, a Chailein," arsa Màiri. "Is còir gu 'm bheil deagh bharail agad air an sin cheana. Na biodh smaointinn agad gu 'm faighinn-sa no thusa greimeachas de 'n t-seòrsa sin, ged tha cùisean mar tha iad."

"Cha 'n 'eil fhios agam c' ar son," arsa Cailean. "Nach beag tha m' athair aig an tigh uair air bith."

"Is beag; is beag; ach cha ghéill gach uair d'a chéile. Na creid thusa gu 'm bi Dùn-àluinn gun bhean-tighe, ma ghabhas e dèanamh de 'n té ud. Tha sùil an uilc 'na ceann. Tha 'n fhras a' dèanamh, a Chailein. Tha mise cheana a' cluinntinn a fuaraidh agus 'ga faicinn a' dèanamh 'san iarmailt."

"Cha 'n 'eil mi 'gad thuigsinn, a Mhàiri. 'S ann a tha i ag iarraidh ormsa daonnan pòsadh. Cha 'n urrainn mi sin a chur oirre, co-dhiùbh," arsa Cailean. "Ach, thallamaid sgrìob a sìos do 'n chlachan."

Bha 'n clachan dìreach mu mhìle air falbh. B' e aon bhaile na dùthcha e. Bha gach tàillear, 's gach greusaiche, 's gach marsanta a' fuireach ann. B' e bùth Mhic Iain Bhig aon bhùth a' bhaile. B' e, cuideachd, aon àite céilidh a' bhaile a latha 's a dh' oidhche. Bha e làn nuair a chaidh Cailean is Màiri a steach, 's iad a' tarruing as Eachann a' phaca.

"Tha sinn a' gearan do Eachann an so, a thaobh mar a tha 'm fear Gallda an déidh a' ghaoth a thoirt as na siùil aige," arsa Mac Iain Bhig.

"An spliadhaire spàgach," ars Eachann. "Gheibh mise mo latha féin fathast air. Cha phàigh an obair ud dà. Stadadh sibhse."

"An d' fhalbh thu dachaidh fathast, Eachainn," arsa Màiri.

"Cha d' fhalbh," ars Eachann. "Ach tha mi falbh a nis," 's e deasachadh air a' phaca. "Tha 'm fear so cho trom a' falbh 's a bha e tighinn. Ma thachras am fear Gallda orm air an rathad, bheir mi 'n ceann as an amhaich aige. Cha d' fhuair mi sìon bhuam 'san tigh mhór, a Mhaighstir Cailean, bho na thàinig an t-eun-sìth ud an rathad."

"An è am marsanta Gallda, no a' bhean-uasal?" arsa Mac Iain Bhig, agus na bha stigh a' triotan ghàireachdaich.

"A' bhean-uasal!" ars Eachann air a shocair féin. "'S i dìreach a' bhean-uasal, ma 's i bean-uasal a th' agad oirre, a Mhic Iain Bhig."

Ghàir na bha stigh leis an eud a bh' aig Eachann ris an fhear Ghallda.

"Reic thusa air prìs riaghailtich, is gheibh thu margadh cho math ri daoine eile," arsa Mac Iain Bhig.

"An è prìs riaghailteach a th' ann a bhi reic air challdachd, a Mhic Iain Bhig?" Am bheil thu féin a' reic air challdachd, a Bhig Iain Mhic? Cia mar thigeadh tu beò, Iain Mhic Bhig?" arsa Eachann, 's e cur nam facal cas-mu-seach leis a' chabhaig, gus an robh na bha stigh gu bhi marbh leis a' ghàir-eachdaich.

"U!" arsa Mac Iain Bhig; "cha 'n 'eil duine 'sam bith a' reic air challdachd ma 's urrainn da a sheachnadh; ach a dh' aindeoin sin, cha ruig sinn a leas ar bàthar a shailleadh tuillidh 's a' chòir."

"Có tha 'ga shailleadh, a ghliug?" ars Eachann, 's e gabhail froinidh, 's gun sin duilich a chur air. "Cha b' ann de na h-eòin thu féin, a ghaisgich, mur a togadh tu sop; is cha 'n fhaca mi riamh gu 'm bu tu a' cheud

fhear 'san dùthaich a reiceadh cearc anns an latha fhliuch. Seadh!"

Ghàir Màiri is Cailean cho math ris a' chòrr nuair chuala iad an urchair a thug Eachann do Mhac Iain Bhig.

"Nach fhaod thu breith air làimh orm?" arsa Mac Iain Bhig, 's e sìneadh a làimhe do Eachann. "Cha bhiodh do phaca-sa cho trom an déidh do shiubhail mur a biodh tu gleidheadh deagh chùram do na cearcan a fhliuch am marsanta Gallda ort. Ho-ho-hó!" arsa Mac Iain Bhig, 's e bualadh a dhà bhois air a chéile.

"'S dona leam g-g-gu 'n toirinn mo chuid seachad a nasgaidh. Ch-ch-cha chuireadh tusa uchd is m-m-maothan ort, mar a ni thu air cùl eadar-chlàir, na 'm biodh tu reic na bu shaoire na bha thu c-c-ceannach, o chionn fichead bliadhna."

"Tha mise a' reic mar tha mo choimhearsnaich agus mo sheòrsa; ach cha 'n 'eil thusa. Cha 'n 'eil tigh 'san dùthaich a gheibh thu do shròn a shéideadh ann o na thainig am marsanta Gallda. Ciod a their thu ris an sin?"

Cha robh Mac Iain Bhig ach a sàr-tharruing as Eachann, 's e 'na dhuine a bhiodh daoine tarruing as, co-dhiùbh. Nuair a bhiodh càch ri feala-dhà, bhiodh esan ri fìor dha-

rìreadh ; agus fhad 's a bhiodh an deò ann, cha sguireadh e gus am biodh am facal mu dheireadh aige.

Co-dhiùbh, thilg e am paca 'n cùl a chinn, sgrog e a bhoineid air, 's am mach ghabh e, 's a dhosan a' crathadh mu bhathais mar gu 'm biodh tarbh. Thionndaidh e 'san dorus, agus ars esan : " Oidhche mhath leibh uile, ma tà ; na bheil agamsa, phàigh mi air a shon ; ach cha 'n fhaod e bhi nach ann a mharbh am marsanta Gallda fear-pac eile mu 'n urrainn da leithid de chùnnradh a thoirt seachad : agus 's ann air a tha fìor choltas an t-slaightire. Cha mhór ri cliù na Ban-fhrangaich gu 'm biodh uiread malairt eatorra. An tràill ! "

Ghàir a' chuideachd a rithis leis cho dùr-achdach 's a bha Eachann.

" 'S ann a tha choltas a' toirt am chuimhne fear a bheireadh seachdain anns an uaigh. An spàgaire crùbach, crotach."

Am mach ghabh Eachann 'na throtan, nuair thubhairt e sud, seach gu 'm faigheadh Mac Iain Bhig an còrr a ràdh.

" Bi falbh, bi falbh ; beiridh Seònaid ort an nochd, co-dhiùbh," ghlaodh e as a dhéidh.

Bha sglèat a dhìth Eachainn, agus bha e creidsinn gu mór am buidsichean. Bha e

cur roimhe gu 'n robh buidheann diubh as a dhéidh féin; agus b' i Seònaid a bu bhan-cheannard orra. B' annamh uair a rachadh Eachann a steach do thigh 'san oidhche, nach seasadh e greis ri cùl cathrach a' gabhail rann, 'ga sheunadh féin bho na buidsichean. Air uairean, thilgeadh na balaich làn an dùirn de chlachan beaga air mullach an tighe—na 'm bu thigh sglèat e. Leumadh Eachann air a dhà bhonn, agus ghlaodhadh e, 's e sealltainn am mullach an tighe: "So! Tha iad so air tilleadh a rithis. Gaoth gun dìreadh orra!" Rachadh e 'n sin troimh 'n uirgheall a rithis, agus na balaich a' sgiamhail air an taobh am muigh.

## CAIBIDEIL VI.

### THACHAIR AN DÀ BHONN ODHAR AIR A CHÉILE.

Air an rathad dachaidh, agus oidhche bhòidheach, chiùin ann, 's iad air achlaisean a chéile, bha Cailean is Màiri a' bruidhinn thall 's a bhos; agus arsa Màiri: "Cha 'n 'eil ionghnadh orm, cuideachd, mar a tha Eachann bochd a' bruidhinn mu phrìsean an fhir Ghallda. Cha 'n 'eil sìon 'na phaca nach 'eil e a' toirt seachad air a leth-luach. Am fac thu 'n currac a cheannaich mi do Mhóir bhig? Cha robh e ach leth-chrun; agus cha cheannaicheadh deich tasdain am baile Ghlascho e."

"Dh' fhaoidteadh gu 'n do spùinn e bùth, no gu 'n do mharbh e fear-siubhail eile, mar tha Eachann ag ràdh. Có 'd aig tha fios? Ha-ha-hà!" arsa Cailean, 's gun e gabhail umhail do phrìsean no do bhàthar nam marsantan-siubhail.

"Tha mi 'g ràdh riut gu 'm bheil e neònach," arsa Màiri, 's i toirt crathaidh air gàirdean Chailein. "Ciod è 'n sgil a th' aig

fir? Tha trògain mhór eadar e féin 's an té rìomhach 'sa chaisteal."

"Cha 'n e na bheil i ceannach bhuaidh, ma tà," arsa Cailean. "An dà, tha Peigi shearbhanta 'g ràdh, nuair thig e 'n rathad, gu 'n toir i steach d'a seòmar e, agus nach 'eil sìon 'sa phaca nach tionndaidh e mach dith. Nach b' e 'n dà latha e do Chaisteal Dhùin-àluinn, a ghràidh, a ghràidh!"

"Tha oidhche mhath ann!" arsa guth.

"Tha, oidhche ghasda. An tu tha 'n sud, Eóghain?" arsa Cailean.

"'S mi. Am bheil sibh brath tighinn air chéilidh?"

"Nach ann bu chòir duit ar cur dachaidh, ged a bhitheamaid air chéilidh!" arsa Màiri, 's i féin is Cailean a' tionndadh a dhol a steach.

B' e Eóghan a' chìobair fear de thuath Dhùin-àluinn. Bha 'n tigh dìreach taobh an rathaid; agus bhiodh tathaich mhór air. Cha robh teaghlach 'san dùthaich air fad cho còir ri teaghlach Eóghain. Bha bean an tighe fialaidh, suilbhearra; agus cha robh i riamh gun "trìnnsear ìme" agus "leab-fhalamh" aice.

"Thigibh a nìos! Thigibh a nìos!" ars ise, nuair chunnaic i Cailean is Màiri.

Bha iad a' bruidhinn thall 's a bhos mu 'n

cuairt an teine nuair chual iad tartaraich a' tighinn dh' ionnsuidh an doruis; agus có nochd a stigh ach Eachann, 's e draghadh a' phaca eadar na h-ursannan.

"Air do shocair! Air do shocair, Eachainn, mu 'n toir thu 'n tigh mu 'r cinn!" arsa fear an tighe. "Ciod è air thalamh tha 'n so? Feumaidh gu 'n do thachair Seònaid an nochd ort, co-dhiùbh, Eachainn!"

"An dà, gu dearbh; feumaidh gu 'n do thachair rudeiginn air!" arsa bean an tighe.

"Cha 'n 'eil fhios a'm nach do thachair am fear Gallda air," arsa Cailean.

Chuir Eachann a dhà shùil bhioraich troimh Chailean, agus, mur a b' e Cailean féin a bh' ann, bha fhreagairt aige dhà.

"C' àite 'n robh thu bho na chaidh thu seachad an so? Bu chòir duit a bhi thar na beinne an dràsd," arsa bean an tighe. "Am fac thu dad, Eachainn? Innis a nis, bho nach 'eil a stigh ach sinn féin."

Ciod è 'sam bith am faireagan a ghabh Eachann, bha aogasg an uamhais air, agus a h-uile ròin a bh' air a cheann 'nan seasamh dìreach.

"Cha 'n fhaca mi dad; ach smaoinich mi, bho na bha i cho anmoch, gu 'm b' fhèarr dhomh tilleadh," ars Eachann.

"Nis," arsa bean an tighe, "cha dean e feum, Eachainn. Innis ciod è chunnaic thu."

"Cha 'n fhaca dad; sìon;" ars Eachann, 's e sealltainn am mullach an tighe, 's a' clap-ail a ghlùinean le làmhan.

"Chunnaic thu rudeiginn, a nis. Cha do thill thu riamh gun reusan air choireiginn. Ciod è chunnaic thu, nis? Innis e."

"Ho-ho! Nach éibhinn bean an tighe!" ars Eachann.

"Ciod è chunnaic thu, nis, Eachainn?" arsa bean an tighe gu socrach, agus cho làn da-rìreadh 's gu 'm b' éiginn do Eachann, mu dheireadh, tighinn am mach leis.

"An dà, bhan-ghoistidh chòir, dìreach bho na sginnisg sibh asam e, chunnaic mi Eóghan so an so! an duin' agaibh féin."

"Seadh!" arsa bean an tighe, 's i seall-tainn mu 'n cuairt air càch, 's a' cromadh a nunn ri Eachann.

"So agaibh dìreach fhad 's a ghiorrad mar bha. Nuair bha mi dol seachad an loch, agus dìreach mu choinneamh an Ruadh-phuirt, ciod è chunnaic mi eadar mi 's leus a' tighinn tarsuinn an loch ach bàta ràmh. Ciod è, ma tà, smaoinich mi, ach gu 'm b' e prosnan de bhalaich a' bhaile bh' ann a' dean-amh aramach air na féidh 'san dorcha; agus

’s e rinn mi crùban an tom seilich làmh ris an àite ’n tigeadh am bàta steach. Thàinig i dìreach fo m’ shròin; agus có b’ ionghnadh leam fhaicinn a sgath an ràimh thoisich, agus a’ leum am mach gu ghlùinean ’san uisge, ach fear an tighe so——”

“O Mhoire, Mhoire! ciod è tha thu ’g ràdh?” arsa bean an tighe, ’s i ’ga dìreadh féin ’s a’ bualadh a làmhan air a glùinean, ’s a dà shùil ’nan seasamh ’na ceann.

“Bha fear Dhùin-àluinn ’na shuidhe an deireadh a’ bhàta, agus na gillean air fad ’sa chuideachd.”

“Tha rudeiginn ann,” arsa fear an tighe.

“Cha ’n ’eil mi gealtach,” ars Eachann; “ach chaidh mi air chrith, agus thàinig fallus fuar tromham, nuair chunnnaic mi iad a’ togail cuirp am mach as a’ bhàta.”

“O! O!” arsa na bha stigh, agus iad a’ sealltainn an aodainn a chéile.

“Ciod è air thalamh tha so a’ ciallachadh?” arsa Màiri, ’s i sealltainn air Cailean.

“Tha dreag cuideiginn ann,” arsa fear an tighe.

“A chiall, a chiall!” arsa bean an tighe.

Chaidh na guthan am measg a chéile; is bha Eachann a’ sealltainn bho h-aon gu h-aon gus an stadadh iad.

"Chaidh an corp a chur 'na shìneadh air fàradh, agus lean mi 'n giùlan gus an d' fhàg e mo shealladh cùl a' bhruthaich. Bha Dùn-àluinn a' coiseachd dlùth 'na dhéidh, 's a cheum gu math trom."

Ged a rachadh corc ann a h-aon 'sam bith de na bha stigh, cha tigeadh deur fala as. Chuir iad an sealladh daithte a dh' aon taobh.

Dh' atharraich Màiri daithean is dh' fhàs bilean a beòil gorm; ach cha do chuir e Cailean féin a nunn no nall. 'S ann a thòisich e air feala-dhà, a dh' aotromachadh air càch, agus air a ràdh gu 'n do shaoil e gu 'm b' e 'm marsanta Gallda a thachair air Eachann 's a chuir eagal air.

"An cuaran sgrèataidh, na 'n tachradh e ormsa mu sud am meadhon monaidh, 'san oidhche, dheanainn cleas na circe air," ars Eachann am fìor dha-rìreadh.

Cha robh e duilich do Eachann colg a thogail air nuair mhaoidhteadh am marsanta Gallda air.

An teis-meadhon an t-seanachais có a nochd a stigh ach am marsanta Gallda féin; is cha robh duine stigh nach do ghàir nuair a thachair an dà bhonn odhar cho tùbaisteach.

Bha barrachd càirdeis eadar biast-dubh agus abhag na bha eadar Eachann 's a

choimhirp. Bha bhlàth 'sa bhuil. Mu 'n gann a thàinig iad an gaoith a chéile thòisich Eachann air gnùsdail.

"Thig an t-olc ri iomradh ; agus 's ann ort a tha a dheagh aogasg, 'ille," ars Eachann.

Bha sin air an fhear Ghallda : dreach a bha oillteil, mar gu 'm biodh e air a lathadh le fuachd.

"Leigibh an duine bochd dh' ionnsuidh an teinidh," arsa fear an tighe.

"An dìol-déirce truagh!" arsa Màiri, le fìor thruacantas.

Bha Eachann 'na shuidhe taobh an teinidh 's e dol a lasadh na pìoba, is sùil nuagach aige air an fhear Ghallda.

"Dìol-déirce!" ars esan, air a shocair. "Cha 'n 'eil air an dearg mhèirleach ach na leisgeulan. Chunnaic mise e tighinn troimh'n mhonadh an latha roimhe, is cha 'n 'eil fear 'san dùthaich a bheireadh fiaradh as, a' leum nan dìg 's nam boglaichean. Ach a choma-luath 's a mhothaich e dhòmhsa, chuir e cuag 'na chois agus druinnean air a dhruim coltach ris an each chrùbach aig Seumas Mór ; agus cha robh ceum aig an t-slaightire an trian-na-braise."

Am fad 's a bha Eachann a' bruidhinn, bha e cumail éibhleig anns a' phìob leis

a' chlobha, 's e bleodhadh 's a' séideadh na h-éibhleig 's a' cur dheth aig an aon àm. Bha e mar gu 'm biodh farmad air ris an fhear Ghallda, a chionn càch a bhi cho coibhneil ris, 's e cho uireasbhach.

Chuidich bean an tighe dh' ionnsuidh an teinidh e; ach thàinig tuisleadh air mu chloich-an-teintein, agus thuit e nunn air muin Eachainn.

"Bheil thu faicinn ciod è tha thu an déidh a dheanamh a nis?" ars Eachann, 's e putadh an fhir Ghallda bhuaith le chasan gus an do thuit e 'na chuail air an ùrlar.

"Eirich, a leirist; eirich!" ars Eachann, 's am fear Gallda a' rànaich.

Chaidh an éibhleag a bh' aig Eachann a sìos cùl 'amhaich, is na mnathan a' feuchainn ri fuasgladh thoirt dà.

Chaidh a losgadh gu h-olc mu 'n d' fhuair iad an teine a thoirt air falbh; agus cha robh ach tòiseachadh air an truaghan a leigheas mar a b' fhèarr a b' urrainn daibh.

"An dearbha," arsa bean an tighe; "théid mis' an urras gu 'n d' fhuair an duine bochd na dh' fhoghnas da an dà latha so."

"Cha 'n 'eil cùram do 'n chealgair," ars Eachann, 's e 'na shuidhe mu 'choinneamh, a' cumail paipeir laiste ris a' phìob. "Is math

leam aige aon dad a fhuair e. Cumaidh sud am paca dubh bhàrr a dhroma an dà latha so. Ha-ha-hà!" ars Eachann, 's e togail a chasan 's a làmhan còmhla 's a' sealltainn rathad an fhir Ghallda.

"Tut, tut! Mo nàire ort féin, Eachainn, a bhi cho beag faireachduinn do d' chomh-chreutair. 'S e cleachdadh nan Gaidheal daonnan a bhi coibhneil ri coigrich."

"'S è; agus ged is è féin," ars Eachann, "nach e sin a rinn tràillean diubh, agus a dh' fhàg gu h-ìosal iad: a bhi toirt meas air coigrich thar an cuideachd féin."

Rinneas deas deoch de bhainne teth do 'n fhear Ghallda; is, nuair bha e 'ga h-òl, cha bu lugha rinn Eachann de chàineadh.

"Cumaibh ris i. Cumaibh ris i. Cumaibh deoch bhlàth ris. Seallaibh; seallaibh! 'S ann a tha e mar gu 'm biodh ann laogh anns am biodh a' chrith."

Cha robh duine stigh nach robh call a lùths a' gàireachdaich leis cho dùbhlanach 's a bha Eachann a' dol ri càineadh an truaghain dhuine.

"So, so! Saoil nach bi greis mu 'n téid am paca bradach a suas," theireadh esan. "An cuagaire spàgach! Na 'n robh fhios a'm ciod è Bheurla th' air 'peircle briste,'

dh' abrainn ris e. 'Trupens, trupens.' B' e sin a' chànain. 'Trupens' air trì sgillinn."

Cha robh duine fo chromadh an tighe nach gabhadh ceangal le snàthainn, 's iad ag éisdeachd ri Eachann a' càineadh an fhir Ghallda.

Cha robh fhios ciod è dheanteadh riutha an oidhche ud an tigh Eóghain. Bha Eachann mar bu trice a' dèanamh a dhachaidh 'san uaimh mhóir taobh a' chladaich air taobh-cùil a' bhaile. 'S e "Uaimh-nam-farbhallach" a theirteadh rithe, a chionn gu 'm biodh a h-uile coigreach a thigeadh do 'n cheann dùthcha a' fuireach innte. Cha robh Eachann ach gann uair air bith gun chompanach; agus glé thric bhiodh aon leth-dusan a' cur suas innte aig àm. Cha robh àite-còmhnaidh cumanta 'san dùthaich 'san àm ud cho comhfhurtachail, bhlàth, sheasgair ri Uaimh-nam-farbhallach; agus anns na seann linntean, is iomadh càraid a thog an teaghlaichean innte gus am faigheadh iad tigheadas a b' fhèarr a chur suas dhaibh féin. Cha robh a dorus a bheag na bu mhotha na dorus tighe; agus bha i fada farsuinn 'na broinn. Bha deagh ùrlar dòrnag innte, agus luidhear nàdurra bha dol am mach am bearradh 'na gheòdha mór, domhain. Bha 'n dorus ach gann an oir na

tuinne, 's air a dhìon bho chathadh na fairge le stac de 'n chreig. Am mach o gu 'n robh Uaimh-nam-farbhallach duilich a thoirt am mach 'san dorcha, cha robh àite-còmhnaidh 'san dùthaich bu sheasgaire na i. Agus air cho fiadhaich 's gu 'm biodh an stoirm, cha robh i 'n cunnart a rùsgaidh fhad 's a sheasadh na cnuic.

B' e so dachaidh Eachann a' phaca.

Air an oidhche so, chaidh leabaidh an t-aon a dhèanamh dha féin 's do 'n fhear Ghallda an ceann an t-aon de 'n t-sabhul; agus an uair a thàinig àm dol mu thàmh, thòisich an iorghuill aig Eachann a rithis.

"An è mise!" ars esan. "An è gu 'n caidlinn-sa fo dhruim an aon tighe ris a' mheanndran chealgach sin! 'S mise nach earbadh m' amhach ri onoir an t-slaightire!"

"Ud, Eachainn, an duine bochd, uireasbhach. Ciod è tha thu a' smaointinn a dhèanadh e?" arsa bean an tighe, 's i plùchadh a stigh na gàireachdaich, 's am fear Gallda gu crom, truagh 'na shuidhe taobh an teinidh, uilinn air a ghlùinean, 's a cheann eadar a dhà bhois.

"An e sin!" ars Eachann. "Na h-earbaibh leam e. Leòra! Dhèanainn cleas Shamsoin air na Filiostaich air: an sabhul

a leagadh mu chlaigeann," is e maoidheadh a dhùirn ris an fhear Ghallda.

"Eirich thusa mach còmhla ris, Eachainn. 'S ann a chumas e na buidsichean uait. Thig mu 'n so, 'ille," arsa bean an tighe ris an fhear Ghallda.

"Faodaidh mi sin; ach bidh mo leabaidh an cùl a' ghàraidh an nochd. Tha fios aig Eachann ciod è tha e dèanamh," ars esan, 's e togail a phaca 'na achlais.

Dh' éirich am fear Gallda, cuideachd; is nuair a bha Eachann am mach an dorus, sheas e is thug e sùil 'na dhéidh air.

"So, so! Seallaibh a nis e. Nach ann aige tha 'n tighinn éiginneach! Cha chuir esan seachad an oidhche nochd an sabhul fuar, frògach."

Mu 'n do leig Eachann na facail as a bheul, bu sud a thuit am fear Gallda 's am paca 'nan aon ghlag air an ùrlar. Thòisich e air ròcail 's air casdaich 's air crathadh a chasan 's a làmhan, is a dhà shùil air tionnd-adh 'na cheann.

"So!" ars Eachann. "So! Nach math a ni e danns a' chlaidheimh air a dhruim dìreach! Hui-hùi! Hi-hì! Suas i, 'ille.

'Gille Calum, dà pheighinn,
Gille Calum, bonn-a-sè,'"

ars Eachann, 's e gàireachdaich, 's a' canntaireachd, 's a' gearradh ghailleag, 's a' dannsadh 'san dorus.

"Marbhphaisg ort fhéin, Eachainn! A' dol air t' aghaidh air an dòigh sin, 's tu faicinn suidheachadh an duine bhochd," arsa bean an tighe, 's i féin 's na bha stigh mu 'n cuairt air an fhear Ghallda.

An ceann tacain, thàinig e mu 'n cuairt; agus cha robh ach seid a dhèanamh dhà taobh an teinidh anns a' bhlàths.

"So," ars Eachann, "bithidh agamsa an sabhul domh féin, ged nach 'eil e cho seasgair ri taobh an teinidh. Oidhche mhath leibh, a chuideachd; tha fios gu 'm bheil giamhannan annamsa, mi féin, ged nach e 'n seòrs' ud. Cha 'n 'eil dad air an t-slaightire."

Dh' fhalbh Eachann, 's e bronagail roimhe gus an deach e stigh dorus an t-sabhuil.

Air dol am mach a dhol dachaidh do Mhàiri is do Chailean, bha gàireachdaich chridheil aca riutha féin air Eachann 's air an fhear Ghallda.

"Cha 'n 'eil mi creidsinn idir 'san fhear Ghallda," arsa Màiri.

"Ma 's da-rìreadh e," arsa Cailean, "'s e culaidh-thruais a th' anns an dìol-déirce; ach

ma 's ann a' gabhail air a tha e, 's e cleasaiche barraichte th' ann."

"Cha do phàigh a thratan ro mhath dha an nochd," arsa Màiri.

"Cha do phàigh," arsa Cailean. "Dh'fhàg Eachann comharra 'na chuideachd a bheir e leis do 'n uaigh. Cinnidh ainfheòil cùl 'amhaich an déidh sud, a bhios cho mór ri m' bhois. Ho-ho-hó! Ach cha chòir domh bhi gàireachdaich."

Ach cha b' urrainn do h-aon de 'n dithis cumail o ghàireachdaich, a' cuimhneachadh air cho dùbhlanach 's a bhreab Eachann am fear Gallda bhuaith, 's e cumail na h-éibhleig ris a' phìob, 's gu 'n mhìr truais aige dhà.

"Cha mhór nach do thuit mi." Agus ghàir Màiri.

"Cha robh fhios a'm féin ciod è theirinn. E cur an fhir Ghallda bhuaithe mar gu 'm biodh an cù." Agus ghàir an dithis còmhla air na cleasaichean a thachair riutha cho tubaisteach.

Nuair ràinig iad an tigh-sgoil, chaidh a h-uile car aithris is ailis do mhàthair Màiri; agus ghàir an comunn gus an do dhùisg iad Mór Bheag anns an t-seòmar.

## CAIBIDEIL VII.

### MORT 'SA BHEINN-SHEILG.

An ceann mìos, no uime sin, an déidh an t-seallaidh a chunnaic Eachann, dh' éirich breamas am mach 'sa choimhearsnachd, a chuir ach gann stad air anail gach duine 'san dùthaich.

Bha muinntir an tigh mhóir an latha so, mar a b' àbhaist, 'sa bheinn a' sealgaireachd a' choilich dhuibh, na h-easaige, 's na ruadh-chirce, a bha cho lìonmhor air oighreachd Dhùin-àluinn. Co-dhiùbh b' ann le tuiteamas, mar a dh' fhaodadh a bhi, no le comhairle shuidhichte, mar a bha móran am beachd, no ciod-e-mar, mar a bha e 'na cheist leis a h-uile neach, chaidh an duine aig a' Bhan-fhrangaich a mharbhadh le urchair.

Cha robh 'sa mhonadh an là ud ach e féin is fear Dhùin-àluinn is triùir ghillean. Dh' éirich an tuiteamas so am mach mu mheadhon latha, nuair bha 'n t-seilg greis 'na stad, 's a' chuideachd a' gabhail greim bìdh. Chualas an urchair; ach có loisg i

cha robh fios no crois. Bha 'n triùir ghillean aig an àm 'nan suidhe leotha féin am fasgadh nan craobh 's iad a' biadhadh nan con. Cha robh an cuideachd an t-Sasunnaich ach Dùn-àluinn a mhàin, agus, gu nàdurra, leagadh amharus trom air. Cha do thachair driodart de 'n t-seòrsa so riamh roimhe an Dùn-àluinn ; agus cha robh duine fad mhìltean air gach taobh de 'n loch air nach do chuir e glong agus oillt.

Bha 'n sluagh eòlach air a chéile fad na sgìreachd. Bha 'n t-aon a bu bhochda 's a b' irisliche riamh, a strì ris an aon bu bheart-aiche 's a b' fhèarr dheth, a chum cliù is deagh bheusan a shìnnsearachd a leantainn, agus an cumail uile gu léir foirfe, glan gun smal. Bha e dèanamh strì, mar an ceudna, ri an liubhairt sìos da shliochd, mar dhìleab cùbhraidh gun mheang, mar a shìneadh a nuas dha féin i bho na linntean a dh' fhalbh o chian, le athchuinge dhùrachdaich a cumail gun smal fhad 's a bhiodh i fo chomraidh-san.

Sin gnè a' Ghaidheil ; agus b'e gnè muinntir Dhùin-àluinn e ; agus gnè nan coimhearsnach mu 'n cuairt air fad. Bha iad ionraic, glan, teisteil 'nan caitheamh-beatha, a' strì r' a chéile air son cliù is meas is deagh bheus, gun sgil air an truailleachd, no air

a' mhosaiche, a bha glé bhitheanta air an taisbeanadh am measg móran de na h-uaislean, agus air an gairsinneachadh nuair a dh' éireadh rud 'sam bith am mach á aite 'sa choimhearsnachd.

Mar bheithir á speur gun smal, thàinig an driodart a thachair am beinn na seilg air muinntir Dhùin-àluinn. B' e bu chuspair anns gach àite 'san tachradh còmhlan air a chéile. Cha robh neach a bheireadh a bharail gu follaiseach ; ach bha bharail féin aig gach neach.

"Nach fhad o na thuirt mise riut-sa, Chailein," arsa Màiri, "nach robh a' Bhanfhrangach 'na sùgradh. Tha rudeiginn nach 'eil ceart a' dol air aghaidh 'sa chaisteal, agus is mór m' amharus gu 'n robh an tuiteamas so, ciod è 'sam bith mar a thachair e, air a dheagh dhealbh o chionn iomadh latha. Bha 'n truaghan amaideach ud anns an rathad. Cuimhnich thusa mar thubhairt do mhàthair chaomh riut air leabaidh a bàis: 'Thoir an aire dhuit féin.' Cuimhnich, a Chailein. Cuimhnich is thoir an aire dhuit féin. Cha bhi dad an rathad nam biastan ud nach sguab iad air falbh. Cuimhnich."

"Is math tha mi a' faicinn ciod è tha dol," arsa Cailean. "Cha 'n 'eil ach an aon rud

'gam chumail gun an dùthaich fhàgail : thusa, Mhàiri, agus Mór bheag mo phiuthar."

"Cha 'n 'eil cùram dhuinne; ach seall thusa ort féin. Cha fhreagair an còrr an dràsd. Feumaidh sin feitheamh ris an àm cheart. Cha 'n 'eil dad a' dol dhinn. Is fhasa iomram leis an t-sruth na 'na aghaidh. Gabhamaid gu socrach e, agus, an cùrsa nàduir, thig sinn gu acarsaid shàbhailte, lath-eiginn."

Bha Màiri a' tighinn am mach leis na facail mar gu 'm biodh i bualadh tarruing an sud 's an so air a ceann. Bha Cailean a' cur meas mhóir air a tuigse, air a comhairlean, 's air doimhneachd a cinn, agus bha e 'g aomadh gus a bhi leagte r' a briathran. Na 'n diùltadh athair pung a bha roimhe, a chur mu choinneamh, bha inntinn suidhichte air an ath cheum a bheireadh e.

Air feasgar an latha air an do thachair an driodart ud a chuir a leithid de sglèamas air gach duine, bha Eachann a' phaca agus dithis eile de luchd-siubhail 'gan garadh féin gu seasgair mu choinneamh teinidh mhóir bhrèagha an Uaimh-nam-farbhallach. Bha 'm feasgar fàileanta, fuar, 's iad a' gabhail ris a' bhlàths air fad, 's a' deasbud 's a' sgrùdadh na driodairt bhochd a thachair; agus an

grolamas grànda dhaoine a bha leantainn an uachdarain.

"Fhaicibh! Is ann r' an linn a thàinig am marsanta Gallda féin, an tanasg truagh," ars Eachann.

"Gu dearbh, 's ann; agus tha iad ag ràdh gu 'm bheil a' bhean-uasal glé bhàigheil ris, cuideachd. Cha 'n 'eil uair a théid e rathad a' chaisteil nach òrduich i sìos do 'n t-seòmar e; agus tha i daonnan a' ceannach bhuaith," arsa fear de na bodaich.

"Sin rud nach dean i riumsa, a' bhean-uasal—no a' bhan-tràill, 's e theirinn rithe—ged tha mi mhuinntir na h-oighreachd," ars Eachann.

"Cha 'n ann de na h-eòin thusa, ged tha. Tha daonnan barrachd meas air eun fuadaich, agus gu sònruichte a réir na gaoithe a shéid do 'n dùthaich e," arsa fear eile de na bodaich.

"Ciod è bhochdainne an spàgail a tha 'n sud?" ars Eachann, 's an triùir fhear a' cur mùgain orra is sgàil le 'n làmhan air an sùilean, 's a sealltainn rathad an doruis.

Có thàinig a spàgail a steach ach am marsanta Gallda!

"O, chuideachd; a chuideachd! Ciod è tha 'n so?" ars Eachann. "'S ann a shaoil mi gu 'm b' e gèadh, 's a cas briste bha 'san

laprachan, leis an trathail a bh' air am measg nan clach."

Leag am fear Gallda dheth am paca, is shlaod se e féin dh' ionnsuidh an teinidh, gun chuireadh, gun iarraidh.

Cha robh Gàidhlig aige; ach bha Beurla gu leòir aig fear de na bodaich. Dh' innis am fear Gallda, an guth pìochanach, truagh, gu 'n robh roimhe dol gu taobh thall na dùthcha; ach leis e bhi cho anmoch, is e cho uireasbhach 'na choiseachd, gu 'm b' fheudar da dèanamh mar rinn e uair no dhà roimhe: tighinn a chur seachad na h-oidhche 'san uaimh.

"Bha e 'n ceàrdaich a' ghobhainn roimhe, tha mise tuigsinn; ach 's ann an uair nach bithinn-sa innte," ars Eachann.

"U! Bithidh sinn uairean air teinteanan coimheach air fad," ars an dà bhodach eile á beòil a chéile.

Anns a' bhruidhinn a bh' aca, thuit am fear Gallda eadar iad 's an teine, mar a rinn e roimhe an tigh Eóghain a' chìobair. Thòisich e air crathadh a chas 's a làmh gus an do spread e h-uile srad a bh' air a' chagailt feadh an ùrlair. Leis an oillt a ghabh na bodaich, am mach an dorus a thug iad, 's an dara fear a' tilgeadh an fhir eile as an rathad air.

"A mhic chridhe! Tha sud uamhasach. 'S i 'n tuiteamach a th' air," arsa fear de na bodaich.

"An robh cobhar mu bhus?" arsa fear eile dhiubh.

"Falbh thus' agus seall," ars Eachann.

"'S ann leam nach toil dol 'na chòir no 'na fhaisg," ars an treas fear. "Tha duine théid a chòir na feadhnach ud, buailteach air an tuiteamaich e féin, tha iad ag ràdh."

"Tha mi faicinn gur fèarr sguab na adag dheth," ars Eachann; "ach, eadar dhà sheanchas, ciod è mu m' phaca-sa? Tha sibhse ceart gu leòir. Tha ar cuid de 'n t-saoghal air ar dromannan."

"Nach fèarr sealltainn a stigh feuch ciod-e-mar tha dol dà?" arsa fear de na bodaich.

Chaidh an triùir air an socair dh' ionnsuidh dorus na h-uamha. Bha h-uile fear a' dèanamh uiread storabain 's a b' urrainn da, am measg nan clachan le chasan, a' gabhail air gu 'n robh e 'g iarraidh bhi air thoiseach, ach daonnan a' tuisleachadh thall 's a bhos, a thoirt ùine do fhear-eiginn eile dol roimhe, 's iad air fad air an oillteachadh. Nuair ràinig iad dorus na h-uamha, cha robh iad ach a' sealltainn thairis air guaillean a chéile, seachad air an ursainn.

"Tha e an sud fathast," arsa fear.

"Tha e socrach, co-dhiùbh," arsa fear eile.

"Ma tha, cha 'n 'eil e sàmhach," ars Eachann. "'S ann a tha e ag aothanaich mar gu 'm biodh ann mart a bhiodh an déidh lìonadh oirre féin am polaig bhuntàta. Nach cluinn sibh e, fheara."

"Tha e cunnartach gu 'n téid e ri theinidh an sud," arsa fear de na bodaich.

"Ri theinidh!" ars Eachann, 's e sìneadh amhaich seachad air càch a dh' fhaotainn seallaidh a b' fhèarr. "Cha 'n 'eil fhios ciod è bha dol ri theinidh. Ged a bhiodh an riocal grànnd ud an àtha cheilpeir cha deanadh e ach fàs dearg, mar gu 'm biodh ann bobhta de iarann; an tràill."

Co-dhiùbh, shnàgain Eachann a steach gus an d' fhuair e greim air a phaca. Ghabh iad, an sin, comhairle chéile feuch c' àite 'n cuireadh iad seachad an oidhche, gun an còrr dragh a chur air an uaimh mhóir.

Bha uaimh eile faisg a làimh anns a' chladach tholgach. Chruinnich iad connadh gu math éigneach anns an dorcha; agus ged nach robh a choltas orra bhi ro chomhfhurtachail 'san àrdraich fhuair, fhuaraidh, far an robh fraighneadh ris na balachan sgorrach,

agus boinne-taig aig an t-snidhe air an ùrlar gharbh, chlachach, fhuair iad fraon nach b' olc idir, ri linn na h-éiginn.

Cadal cha robh iad a' faotainn, 'nan leth-shìneadh air na sonna chlachan.

"An dà, tha dùil a'm," ars Eachann, "gu 'n téid sinn a shealltainn ciod-e-mar tha dol do 'n chliathranach a dh' fhàg sinn 'ga ghreidheadh ris an teinidh. Thallaibh, fheara!"

Ràinig iad dorus na h-uamha móire gu fòilidh. Ach bha mo laochan an déidh teine ùr fhadadh, 's e 'na shuidhe 'ga gharadh féin gu socrach, toilichte coltas.

"A dhearg chealgair! A shlaightire gun nàire! Fhuaras am mach do thratan brad-ach, mu dheireadh. Cha bu lugha riamh na mo bharail ort, a mhèirlich, agus thig dìreach am mach á so," ars Eachann, 's e deanamh ultaich de 'n fhear Ghallda, mar gu 'm biodh aige ann leanabh, agus 'ga thogail am mach gus an do thilg e measg nan clachan e, 's e sgreuchail 's a' sgreadadh mar gu 'm biodh cearc air am beirteadh. Thilgeadh am paca mach as a dhéidh, is cha robh aige ach bhi sporradhuil feadh nan dòirneag gus an d' thug e mach an uaimh a dh' fhàg càch, le

bhi stiùradh air a' bhoillsge sholuis a bha tighinn bhuaipe.

Chuireadh an oidhche seachad gun an còrr dhriodartan, is anns a' mhaduinn ghabh gach fear a rathad féin.

## CAIBIDEIL VIII.

### CÓ MHARBH SEUMAS WELDON?

BHA 'n dùthaich uile fo phràmh an déidh an tuiteamais a thachair an là roimhe sud. Bha e 'm beul gach fir is mnatha anns gach àite an tachradh iad. Ciod-e-mar thachair e? Am bu tuiteamas da-rìreadh e? Co ris an luaidhear e? Am b' e Dùn-àluinn? Am b' i bean an duine féin? An robh an ni uamhasach air a dhealbh; is an robh cuid-eiginn eile cùl laimhe?

B' iad so na ceistean a bha tighinn am bàrr; ach b' iad ceistean ris an robh daoine glice a' crathadh an cinn gun am freagradh.

Thàinig an luchd-lagha á Ionbhar-aora. Rinneadh garbh rannsachadh. Cheasnaich-eadh gach aon bha mu 'n cuairt na làraich; ach cha d' fhuaireadh fianuis thaisbeanach an aghaidh duine. Chuala an triùir ghillean an urchair. Leum iad air am bonn 'sa mhionaid. Bha Dùn-àluinn ag òl dibhe á sruthan mu thrì fichead ceum air falbh. Chunnaic na gillean a' tighinn 'na ruith e

dh' ionnsuidh an duine. Bha e 'n uair sin mu dhà fhichead slat bhuaith. Bha na gunnachan ri taic creige mu fhichead slat do 'n fhear a chaidh a mharbhadh, agus air an taobh dheth air an robh Dùn-àluinn. Cha 'n fhacas duine eile mu 'n cuairt, ged a dh' fhaodadh neach a bhi am measg nam preas. 'S gann a bha ùine aig Dùn-àluinn an urchair a losgadh, ruith sgonn air ais, 's a bhi 'san làraich 'san robh e, nuair chunnaic na gillean e. Bha a' Bhan-fhrangach am mach a' chuid bu mhotha de 'n latha, agus anns an àm air an d' éirich am breamas am mach ; ach bha i dealbhadaireachd, a réir coltais, caigeann mhìltean air falbh. Cha d' ionndrainneadh duine 'sam bith eile as a' choimhearsnachd. Bha amharus trom aig gach duine 'san dùthaich air fear Dhùin-àluinn. Bha amharus, cuideachd, air mnaoi an duine féin—a' Bhan-fhrangach—ach cha robh fianuis 'nan aghaidh. Rùraich is rannsaich is cheasnaich an luchd-lagha ; ach eadar gach tuasgladh, 's gach eunach, 's gach forrach a rinn iad, bha fòtus anns an fhianuis.

B' i, leis an sin, a' cheist do-fhuasglaidh a bha 'm broilleach gach fir is mnatha 'san sgìreachd : "Có mharbh Seumas Weldon ?" Na b' fhaide na sin cha deach a' chùis. Bha

Dùn-àluinn 'na dhuine cumhachdach 'san tìr. Mar a bha a h-uile fear d' a sheòrsa 'san àm, bha caraid aige 'sa chùirt; agus, mar an ceudna, bonn 'na sporan. Gheibheadh, an uair ud, an t-uachdaran as gu reamhar, garbh far nach fhaigheadh an t-ìochdaran as ach gu cumhann, caol; agus leis an sin, chaidh an nì a phlùchadh seachad gu maol, marbh. Chaidh; ach bha 'm beachd féin aig an t-sluagh. Cha robh iad an teagamh nach deach foill a chluich. An déidh beagan ùine, dhaingnicheadh na beachdan so 'nan cridheachan.

An déidh bàs a fir, thug a' bhean-uasal Lunnainn oirre. Cha b' fhada gus an do lean Dùn-àluinn i; agus mu 'n deach an t-ath earrach gu math 'na thigh, thàinig an dithis dachaidh, guala air ghuala, 's iad pòsda: Fear Dhùin-àluinn agus Bean Dhùin-àluinn.

Cha robh duine air nach robh sglèamas. Ghabh Cailean òg gu mór gu cridhe e. Cha robh fios aige ciod è an àirde as an cuireadh an ath oiteag, is cha robh e ach air ais 's air aghaidh gu Màiri, a leigeil inntinn rithe agus a ghabhail a deagh chomhairle.

"Am bheil cuimhne agad an oidhche bha sinn a' tighinn còmhla as a' chlachan?" arsa Màiri ri Cailean.

"Tha," arsa Cailean.

"Agus nach d' thubhairt mise riut gu 'n robh mi faicinn na froise dèanamh?"

"Thubhairt."

"Agus nach d' thàinig m' fhàisneachd air a cois?" arsa Màiri.

"Thàinig, ma 's e na thachair a bha thu ciallachadh."

"'S e; agus creid thusa mise, Chailein, gu 'm bheil clò na té ud 'sa bheairt, is nach d' thug i fathast an urchair mu dheireadh do 'n iteachan. 'S math a chunnaic do mhàthair chaomh so. Gabh thusa a comhairle is cum do dhà shùil fosgailte."

"Gun teagamh, a Mhàiri. Ach ciod è tha thu 'g iarraidh orm a dhèanamh? An è 'n dùthaich fhàgail?" arsa Cailean.

"Dìreach sin; gus an tig an t-àite gu d' làimh féin," arsa Màiri.

"Tha thu cur iongantais orm. Am bheil thu fàs sgìth dhìom? An do chuir na thachair a'm theaghlach gràin ort rium? Am bheil thu 'n dùil cùl a thoirt rium? An è sin an dòigh air faotainn cuidhte 's mi? An è, Mhàiri? An è? Innis. Innis gu grad," arsa Cailean bochd, 's e 'n dara h-uair a' fàsgadh a dhòrn 's an uair eile a' cnìodachadh 's a' clapail Màiri 's 'ga tarruing a steach r' a uchd.

"A Chailein, a ghaoil!" arsa Màiri, 's a dà làimh mhìn air gach guala de a leannan, agus a dà shùil bhòidheach a' sealltainn gu dùrachdach 'na aodann. "Biodh gliocas a'd cheann. Eisd, agus glac foighidinn. Ciod a dh' iarr eadhon do mhàthair ort?"

"Thusa a phòsadh," arsa Cailean, is e 'ga ceapadh.

"Seadh! Ach cuin? Tha thu 'n toiseach ris an aire thoirt duit féin, gun mise bhi anns an rathad, cho math riutsa. Tha mise ag ìnnseadh dhuit nach bi cnap-starraidh an aghaidh na té ud," arsa Màiri gu socrach, ciùin, glic.

"Ciod-e-mar bhiodhmaid 'na rathad?" arsa Cailean.

"Nach robh a fear anns an rathad orra?" arsa Màiri. "Tha fios aice mu 'n cuairt oirnne; agus mur a sgaoil sinn féin, sgaraidh ise sinn."

"Cuiridh mi chuige iad le chéile, co-dhiùbh, feuch an tuig mi ciod è tha 'nam beachd," arsa Cailean.

Dh' fhàg a' chàraid òg a bha 'n gaol cho mór air a chéile, beannachd aig a chéile.

Bha Cailean 'na shuidhe 'na sheòmar a' smaointinn 's a' cnuasachd, 's a làmh fo leth-cheann, nuair có thàinig a steach gu

sìobhalta, suairce, banail, ach a mhuime. Shuidh i air cathair làmh ris, agus a' cur a làimhe gu blàth, coibhneil air a ghlùin, chaidh i steach an seanchas ris, an dòigh a thug air Cailean bochd a bheachd atharrachadh oirre car tacain.

"Tha thusa nis, a rùin," arsa ise, "aig aois thùrail duine. Chaill thu do mhàthair nuair bha thu aig inbhe nach dìochuimhnich thu i; agus, gu nàdurra, bithidh mise leat an toiseach mar mheall fuar sneachd."

Thug na briathran so tiomadh air Cailean.

"Tha mi 'n àite do mhàthar. Cha lìon mi a h-àite ann ad chridhe-sa; ach có their gu h-olc rium ma bheir mi na h-oidhirpean gu ceart, dleasnach, a chum 's nach fairich thusa no do phiuthar call ur màthar."

Bha Cailean ag éisdeachd, 's na deòir 'na shùilean, 's e smaointinn nach b' urrainn boireannach a bhi na bu bhlàithe 's na bu tlusala na a' mhuime so a bh' air a coimeas ris an uaigh fhuair an-iochdmhoir.

Ach lean ise oirre.

"Nis, a rùin, dean thusa dachaidh dhuit féin 'sa mhionaid. Cha 'n 'eil an sin ach ceum nàdurra, agus, le ceartas, tha còir agad air a dhèanamh ged nach tachradh so idir. Cha 'n 'eil na 's grinne na do leannan; agus

dean bean do thighe dhìth gun dàil. Bheir t' athair duit fear de na bailtean a tha e 'n déidh a réiteachadh ; ach gus an tig an latha, an cùrsa nàduir, anns am bi thu 'nad fhear Dhùin-àluinn—an latha sin anns an téid mise, ma 's mi bhios air deireadh air t' athair, do thigh tùrsach na banntraich."

Nuair bha Cailean leis féin, 's e sràid-imeachd air an ùrlar, 's a dhà shùil 'san làr, bha e 'g ràdh ris féin nach b' urrainn bana-charaid tachairt ris a b' fhèarr na mhuime.

"Tha, tha," theireadh e ris féin, le toil-inntinn gu 'n toireadh i athair mu 'n cuairt air a thaobh ; "tha 'm beachd cèarr againn oirre air fad. Boireannach gasda. Boireann-ach tùrail. Boireannach tuigseach. Tha 'm beachd cèarr againn oirre. Tha : cha 'n 'eil teagamh ann."

Agus 's ann a bha aithreachas air a bhi cur eucoir 'sam bith as a leth. Ach thàinig là eile ; is cha b' fhada chuige.

Thug e sràid am mach. Chunnaic a mhuime e, 's i sràidimeachd 'na seòmar féin. Bha i figheadh an lìn anns an rachadh Cail-ean, 's i 'n déidh an laghan a thoirt as a' cheud sreath mhogul.

" Ha-hà," ars ise, 's i sràidimeachd feadh an ùrlair, is ciorb de shròl rìomhach 'na làimh

chlì, 's i siarsalachadh na té eile mar gu 'm biodh i air ùrlar tigh-cleas, is na ceudan 'ga feitheamh 's 'ga h-éisdeachd. "Ha-hà, 'ille mhaith! Cha bhi thusa tighinn a'm rathad-sa na 's mò na càch. Is mise nis bean laghail Dhùin-àluinn, is leigidh mi fhaicinn, air mo shocair, agus gu sàmhach, gur mi. Ha-hà! Gheibh thusa cead do choise. Thoir do Mhàiri ruadh Nic Griogair leat, ma thogras tu; ach cha bhi sibh mu 'm choinneamh-sa. Cha bhi; no cha mhise Mariette Wolfe—hm—Nic Colgain—Ha-hà. Nic Colgain, gu dearbh! Baintighearn Dhùin-àluinn. Ha-hà! Ach ni mise Dun-dòrainn de do Nic Griogair ruaidh, agus do thuilleadh 's i, mu 'm fairtlich orm. Ise! Is esan! Gu dearbh!"

"Ho-hó! Mo chaileag! Mo bheanag! Mo dhèideag! Am bheil thusa 'n so leat féin?" arsa Dùn-àluinn, 's e tighinn a steach 's a' cur a dhà làimh mu 'n cuairt oirre, 's e 'ga pògadh 's 'ga slìogadh. "Shaoil mi gu 'n robh Cailean leat."

"Bhà," ars ise gu blàth, mìogach 's i slìogadh aodainn le a basan mìne, geala, 's i sìneadh a suas a beòil chuige g'a phògadh; "bhà; ach tha e 'n déidh dol am mach. Bha mi dìreach a' toirt comhairle màthar air," is

fad na h-ùine a beul r'a bheul 'ga phògadh gu gaolach.

"Seadh!" ars esan 's e 'ga plùchadh ris.

"Bha mi 'g ràdh ris gu 'm bu chòir da a bhan-chompanach a thaghadh á nead a b' fhèarr na 'n nead a tha e taghal."

"Seadh! Is ciod è tha da-rìreadh 'na bheachd?"

"Tha 'na beachd an rud a bha 'na bheachd o chionn bhliadhnachan: Nic Griogair thoirt dachaidh. Dh' fheuch mi a thoirt as; ach as cha tig e. Nach bochd an gnothuch gu 'm biodh caileag chumanta tighinn a thoirt sliochd do Dhùn-àluinn. Feumar, feumar, feumar stad a chur air gun dol a thoirt dìmeas air fuil àird, uasail, uaibhrich sìol Cholgain," 's i bualadh a làimhe air a ghuala a leigeadh fhaicinn, ma b' fhìor, cho dùrachdach 's a bha i a chumail a suas cliù an teaghlaich anns an deach i an dòigh cho salach 's a bha i féin 'na gluasad 's 'na caitheamh-beatha; is cha b' fhèarr Dùn-àluinn féin.

"Leig thusa eadar mise 's e," ars esan, 's e toirt ceuman daingeann feadh an ùrlair, 'aodann air tòiceadh, 's e sgailceadh a làmh.

Dh' oibrich am fùdar a chalc a' bhan-

eucorach 'na dhroch chlaigeann, far an robh eucoir is gràinealachd gu leòir mar a bhà.

"Leig thusa eadar mise 's e, is cha chreid mise nach fuaraich e cho luath 's a theasaich e. Am peasan leibideach nach 'eil fhios aige ciod è ceann a tha fodha dheth. Ach bheir mise gu mothachadh e. Bheir mise gu mothachadh e cho cinnteach 's is e 'Cailean' is ainm da. Leigidh mise fhaicinn da gus nach gabh coin no coimhich ris, no 's ann gu 'n call."

Sheas e 'n sin is sheall e 'san dà shùil bhradaich oirre, 's a bhilean dùinte, daing-eann air a chéile.

"Cha 'n 'eil ann ach gaotharan, is feumar a smachdachadh," ars ise.

"Mar thubhairt mi cheana: leig thusa eadar mise 's e."

Nuair bha i leatha féin 'san t-seòmar an déidh do Dhùn-àluinn dol am mach, 's i chuir fiamh gàire an uilc oirre féin.

"'Leig thusa eadar mise 's e,' 's e bhios ann," ars ise rithe féin. "Fhuair mise do 'n tràigh, agus ni mi maorach, ciod è 'sam bith ciod è 'n rotach a bhios orm a' tighinn aisde. Biodh sin air Dùn-àluinn. Ho-ho-hó! Tha ghuaillean leathann gu leòir. Ho-ho-hó!"

Cleas an damhain-alluidh, fhuair i 'n lìon fhigheadh, is cha robh aice nis ach suidhe 'na theis-meadhon gus an tigeadh Cailean truagh lath-eiginn a' sranndail le sodan mu 'n cuairt, nuair thigeadh e a ghabhail comhairle athar mu 'n phòsadh a bha 'na bheachd.

Thàinig e sin.

## CAIBIDEIL IX.

### CAILEAN ÒG 'GA FHÒGRADH.

Beagan làithean an déidh sud, chunnaic Cailean Màiri a rithis. Dh' innis e dhìth cho fàbharach 's a bha 'mhuime dhà, is gu 'n robh e cinnteach nach biodh athair 'na aghaidh. Bha h-uile ni air a shocrachadh, is cha robh càs tuillidh ann. Bha mhuime cho coibhneil. Bha i calg-dhìreach an aghaidh mar a shaoil e. Bha e air a dhalladh cho mór leis a' chumhachd nàdurra bh' aig a' Bhan-fhrangaich 's gur gann a chreid-eadh Màiri gu 'm b' e Cailean a bh' ann idir, mur a biodh 's gu 'm b' aithne dhith cho math e. Bha a' Bhan-fhrangach comasach. Bha buaidh mhi-nàdurra air a teangaidh shleamhainn, mhilis, is aig a h-aodann réidh, suairce, banail, neoichiontach coltas, gun ghò, gun chron.

Ach, ma mheall i càch, cha do mheall i Màiri Nic Griogair thuigseach, thùrail. Dh' éisd i ri Cailean gus an do chuir e mach na bh' aige r' a ràdh. Mur an d' aontaich i

leis, cha do chuir i idir dad 'na aghaidh. Thuig i a' chùis an làrach nam bonn, agus dh' fheumadh i, mar dheagh sheanalair air a chur an cùil chumhainn, gun fhios da, leis an nàmhaid, ceum a thoirt air a h-ais le seòltachd, 'gus am faigheadh i fàth air buaidh a bhi aig gliocas a beòil is neart a h-argumaid, air Cailean, anns a' chraicionn 'san robh e d' a mhuime bho na chunnaic i roimhe e.

"A Chailein," ars ise, "có is motha dùrachd dhuit, mise, no do mhuime? Am bheil dùrachd do mhuime duit na 's motha na dùrachd do mhàthar? Ciod è b' aobhar do 'n eallach a chuir do mhàthair do 'n ùir? Ciod ì a' chomhairle thug i ort mu 'n do dhùin i sùil? Cuimhnich, a Chailein! Leig do chomhairle ri t' athair; ach cha 'n fhaigh thu ach an diùlt air a' chnaig. Na biodh eagal ort gu 'm faigh mise no thusa fathamas an Dùn-àluinn. Tha tuillidh an amharc na té ud; is cha bhi thusa m' a coinneamh. Creid no na creid."

Cha 'n 'eil teagamh nach d' thug na briathran dùrachdach so atharrachadh air Cailean. Bha breithneachadh math aice. Cha robh aobhar aice esan a dh' fhalbh as an rathad, ach air a shon féin. Bha e nàdurra gu leòir, na 'm biodh a h-uile rud ceart 'na àite, gu 'n

robh móran r' a bhuidhinn le a fhuireach; agus a h-uile dad r' a chall le a fhalbh. Bha ise a' faicinn na cùise na bu shoilleire na esan. Bha 'chridhe an geall oirre cho mór 's nach robh e faicinn ciod e 'n reusan 'athair no mhuime bhi 'na aghaidh, is e fo dhruim a thighe féin. Nach b' e féin an t-oighre laghail? Nach robh làn chòir aige air dèanamh mar a rinn athraichean? Nach robh an t-àm dha pòsadh? Cha b' e ceum amaideach a bh' ann; agus ged a b' è, nach b' i 'n amaideachd ghlic i!

Sin na smaointean a bha 'n cridhe Chailein; is na b' fhaide na sin cha robh e faicinn. Ach fhuair e shùilean fhosgladh. Rud a bha ceart gu leòir da, chuir e roimhe a bharail a thoirt far na cùise, agus a bheachd féin a leantainn gus a' cheum a b' fhaide mach.

Bha fios aige gu 'm bu duine breun ceannlaidir 'athair. Bha fios aige an déidh 's gu léir, nach robh 'na mhuime ach grodalach nam ban. Ach leis cho coibhneil 's a bhruidhneadh i ris, is leis cho blàth, sheirceil 's a bhuineadh i ris anns gach dòigh, bho na rinn 'athair bean Dhùin-àluinn dìth, chuir i sgleò cho mór air a shùilean 's nach fhaiceadh e idir a' ghràinealachd anns am b' aithne dha 'n toiseach i. Bha i, mar an ceudna,

air taobh a cheum a bha e toirt, a réir a h-aideachaidh féin; agus cha robh e idir a' faicinn ach rathad réidh roimhe.

Mu dheireadh, bhruidhinn e ri 'athair. Chuir comhairle Màiri cho mór air earalas e 's gu 'n robh e deas, uidheamaichte aon taobh g'an tigeadh e. Chum sin a suas e, e thighinn cam no dìreach; is cha bhiodh e air a mhealladh co-dhiùbh dheanadh e spàin no mhilleadh e deagh adharc.

"Nic Griogair, gu dearbh!" ars 'athair. "Gu 'n luaidhteadh fuil shuarach Chloinn Ghriogair ri fuil uasail, uaibhrich Chloinn-Cholgain! Gu 'n tigeadh sìol nam fògrach 's nam fear-cùirn an lùib mo theaghlaich-sa! Seadh; sìol nan ruagalach a shàth coin mhóra Mhont-ròis am fiaclan sgorrach nimheach 'nan easgaidean rùisgte! Na cluinneam e! Na cluinneam e!"

Leis an sin, thug e nuas a dhòrn throm, dhùinte air a' bhòrd le leithid de sgailc 's gu 'n do leum na bh' air sè òirlich a suas. Bha e air at le feirg, agus na cuislean taobh a chinn air tòcadh cho garbh ri chorraig.

Bha Cailean e féin air fàs teth. Am priobadh, chunnaic e troimh chomhairlean Màiri. Am priobadh chunnaic e troimh fhoill na ruaille bu mhuime da. Chunnaic e ciod è

bha 'nan amharc le chéile. Chunnaic e gu 'm feumadh e "'n aire thoirt da féin," mar a dh' earailich a mhàthair dà air leabaidh bàis: ach chuir e roimhe mu 'm fàgadh e 'n dùthaich gu 'n cuireadh e toit de na h-itean asda le chéile.

"Ruagalaich! Fir-chùirn!" ars esan. "Ma bha iad 'nan ruagalaich 's 'nam fir-chùirn, bu mhotha chuir e r' an cliù na thug bhuaithe. An àite an cuid a ghleidheadh le teòmachd is le seòltachd a' mhadaidh ruaidh, 's le sodal mosach a' choin, ghleidh iad e cho fad 's a ghleidheadh iad e, gu fearail, duineil, gleusda 'le còir a' chlaidheimh.' An diugh, tha iad falamh; ach an diugh tha iad onoireach, cliùiteach am beachd an t-sluaigh is an eachdraidh na dùthcha. Có na 's iomraitiche na iad? Na Griogaraich; na Griogaraich!"

"Seadh! Mar ruagalaich a thogadh màl dubh gu h-eucorach bhàrr an coimhearsnach, 's a phòcaicheadh gu sanntach, mosach e!" 's e féin a' plùchadh a làimhe gu socrach sìos 'na phòca.

"Bu mhath agus bu ghleusda bha iad 'ga chosnadh, nuair bha iad 'nan gàradh-dìon d' an coimhearsnach; agus bu gheal am màl-dubh e seach am màl-dubh a tha 'n coimpirean a' togail an diugh gu h-ana-ceart."

" Dìreach sin, a laprachain ; dìreach sin. Tha mise faicinn, 'ille, gu 'm bheil thusa air do dheagh oileanachadh an sgoil sluagh-iùil a' Mhinisteir Mhóir. Ach ni mise ortsa, mar a ni mi air-san : ceann an rathaid am mach as an sgìreachd a leigeadh fhaicinn duibh le chéile ; agus sibh féin a bhi rùrach a' chinn eile gus am faigh sibh e. Thus', a bheadagain gun cheann, gun chasan, gun eanchainn ! Nach math an airidh thu air oighreachd g'a riaghladh ! Thusa a choimeasadh ìochdarain ìosal ri uachdarain uasal na dùthcha ! "

" Tha 'n uaisle mar a chumar i ; agus faicibh ìochdaran ìosal agus uachdaran uasal rùisgte 'san loch ud shìos, agus có dh' aithnicheas eadar an t-uachdaran 's an t-ìochdaran ? " arsa Cailean.

" Co dh' aithnicheas eatorra ? " arsa Dùnàluinn.

" Seadh ! " arsa Cailean.

" Có 's fhèarr a dh' abrar ? " ars 'athair.

" An t-uachdaran, gun teagamh," arsa Cailean, " nuair chuireas e air aodach. Cha 'n fhèarr am beairteach seach am bochd. Cha 'n fhèarr duine seach duine. Ach an fheadhainn a fhuair greim air fearann 's air fonn, nuair a bha neart a' dol thar ceart,

rinn iad lagh leis an gleidheadh iad e. An fheadhainn aig an robh rud 'san àm le tuit-eamas, ghleidh an lagh sin dhaibh e gus an so. Ciod è is fèarr iad na 'n dream bho 'n d' thug iad e, ged tha iad falamh an diugh. Uaislean gu dearbh! Ciod è tha 'n sin ach cleachdainn duine ri duine, 's an aon tighinn aca: an cleachdainn a rinn an seang do 'n t-sàsaiche nuair ruith ùine. Uaislean, gu dearbh! Uaislean!"

"Seadh! uaislean," arsa Dùn-àluinn. "Cha dean a h-uile duine uachdaran na 's mò na ni h-uile duine seanalair."

"Cha do rugadh duine riamh 'na sheanal-air; ach tha na h-uachdarain 's na h-uaislean air am breith air fad! Ged a bhiodh sibhse 'nar seanalair, cha dèanadh sin seanalair dhìomsa;" arsa Cailean, le fiamh gàire a ràinig an smior chailleach aig 'athair breun, neo-mhacanta, neo-mheasail.

"Dìreach sin," ars esan, 's e pasgadh a dhà làimh air 'uchd; "dìreach sin. Agus, air a' mhodh cheudna, ged tha mise 'nam uachdaran, cha dèan sin uachdaran dhìotsa; agus cha mhotha na sin a bhios tu 'nad uachdaran air sìon fo mo sheilbh-sa, ri d' bheò, ri d' bheò. Sud an dorus. Fàg

m' fhianuis. Mach as mo thigh; agus ri d' bheò na faiceam do shùil. Mach! Mach! Mach!"

Leis na facail sin choc e chorrag ris an dorus, is chum e cocte i, 's a bhilean teann air a chéile, gus an deach Cailean am mach.

## CAIBIDEIL X.

### CAILEAN AIR CHOMHACH.

Bha 'n Bhan-fhrangach a' farchluais taobh am mach an doruis, is chual i h-uile facal de 'n iorghuill a bha eadar Cailean is 'athair.

Nuair chaidh Cailean Mór a steach do 'n t-seòmar far an robh i, thòisich i air miodal, 's air brìodal ris 'na dòigh chealgaich, mheallta, bhradaich féin.

"Tha thu air do chur mu 'n cuairt, a rùin. Cha d' fhuair am peasan a smachdachadh aig glùn, agus cha 'n 'eil a sheòrsa furasda a smachdachadh aig uilinn."

"Nach smachdaich!" ars esan. "Nach smachdaich! Cha leig mise thairis orm e na 's mò na leigeas mi an giolcam-dòbhram is motha thachair riamh orm."

"B' e sud an duine ghleidheadh a suas deagh chliù is fuil uasal rìoghail nan àrmunn meanmnach bho 'n d' thàinig e."

"Ach creinidh e air an sin; agus creinidh e air na beachdan saobh-chreideach a thaobh uachdranais is fìor-uaisle tha 'm Ministear

Mór misgeach an déidh a stalcadh 'na cheann gun eanchainn. Fhuair e taobh na locrach de 'n chòmhla agus gleidheadh se e; air-neo cha mhise fear a th' ann."

Bha Dùn-àluinn a' spaidsearachd air an ùrlar 's a' toirt sad chruaidh da chasan air a h-uile ceum, a dhaingneachadh nam facal.

" Cha seilbhich e oighreachd Dhùin-àluinn, ma dh' fhaodas mise, agus neach 'sam bith a ghabhas roimhe, cha tog e smùid air làn sluasaid de ùir a bhuineas dòmhsa."

Bha a bhean air a h-éibhneachadh thar tomhais. Bha 'n t-srian aice an ceann a' bhurraidh agus stiùireadh si e an taobh a thogradh i, 's a teangadh 'na pluic a' magadh air.

Thachair an dà bhonn odhar air a chéile, agus bha iad a' còrdadh gu math.

" Fhuair mise mo dhùrachd a nis, agus, ma dh' fhaodas mi, gleidhidh mi i. Cha bhi bana-mhaighstir ann ach mise. Ma bhitheas mi 'n déidh m' fhir—Ha-ha-hà! M' fhir! agus cha bhi oighre ann ach mo shliochd, ma tha sliochd an dàn domh—chì mise an oighreachd air a glanadh gus nach bi fiamh no giamh orm gu 'm bi Cailean Og anns an rathad orm. Chì. Chuir mi romham e. Is mise bean Dhùin-àluinn. Ha-hà."

B' iad so a smaointean. B' e so a dùrachd. Am fad so fhuair i leatha e.

Nuair a dh'fhàg Cailean an caisteal, bho 'n do bhreab, ach gann, 'athair am mach e, thug e air, lom is dìreach, gu Màiri. B' i 'n aon chùl-taic a bh' aige nis, bho na chaill e mhàthair. B' ann rithe daonnan a leigeadh e chomhairle. B' ann bhuaipe daonnan a gheibheadh e comhairle chuireadh misneach ann, anns an daoras 'san robh e ri linn na h-ùpraid 's an tionndadh bun os cionn a bha 'na dhachaidh—an dachaidh sin a bha nis air fàs cho fuar chumhann da 's nach robh àite aige 'san oiseann bu lugha 's a bu shuaraiche dhìth.

"Cha 'n 'eil mi mìr air mo mhealladh. 'S ann a bhithinn air mo mhealladh gu mór na' m b' è 'n t-atharrach a thachair," arsa Màiri. "Is fada bho na thubhairt mi riut gu 'n robh an teine 'ga fhadadh; is cha ghabhadh e cur annad gus am fac thu nis e le do dhà shùil féin. Agus tha mi glé thoilichte. Feumaidh tu an dùthaich a thoirt greis mu d' cheann; oir gu cinnteach, a Chailein, tha eagal orm nach bi do bheatha sàbhailte."

"Tha mi 'ga fhaicinn sin a nis, cho soilleir ri gréin a' mheadhon-latha shamhraidh.

Ciod è 'sam bith mar a thachair Seumas Weldon bochd amaideach r' a bhàs—'s e sin có 'sam bith a mharbh e—'s e 'n fhoill a chaidh a chluich—chaidh a mhort—ach dìolaidh an ciontach air a shon lath-eiginn, ciod è 'sam bith cho fad air falbh 's a tha e. Bha e 'san rathad. Tha mise 'san rathad, cuideachd; ach ni mi feum de 'n fhaire-mhonaidh a fhuair mi. An nochd féin bithidh mi air ceann an rathaid. Ach ciod è mu d' dheighinn-sa; agus mu dheighinn Móir Bhig, gus an till mise a rithis, ma tha e an dàn domh?"

"Cha 'n 'eil am Móir Bhig ach an leanabh. Leanaidh mise rithe fhad 's a dh' fhàgar agam i; ach tha a' cheud chòir aig a h-athair oirre. Cha 'n 'eil cùram dhòmhsa na 's mò. Tha mo shean mhàthair agam ri sealltainn as a déidh, agus feumaidh mi bhi faicilleach; agus a' cheud fhosgladh a gheibh mi, fàgaidh mi so. Tha a' bhiodag annamsa cho math 's a tha i annad féin."

"Cha 'n 'eil teagamh ann," arsa Cailean, "ach ciod è 'sam bith taobh air an toir thu t' aghaidh, lean ri mo phiuthair."

"Na cuireadh sin cùram ort," arsa Màiri. "Far am bi mise 's mo mhàthair, bithidh ise; no 's è 's gu 'n téid a toirt bhuam le cluip. Cha chuirinn earbsa anns an té ud na

b' fhaide na thilginn i. Tha i cunnartach 'san dùthaich."

Air an oidhche ud féin, dh' fhàg Cailean tìr a dhùthchais, Shuidh e féin is Màiri taobh an teinidh a' bruidhinn air a h-uile dòigh a b' fhèarr a ghabhadh rathad ùr a réiteachadh troimh 'n fhàsaich anns an do chuireadh iad le chéile le ìobartan na dreige a thàinig cho tubaisteach anns an t-slighe orra le chéile.

Nuair thòisich an speur air fàs glas os cionn Beinn Bhuidhe, agus a' mhaduinn air dèanamh gu bòidheach thog Cailean air. Shìn se e féin thar a pheathar, agus srannd aice an cadal sàmhach socrach, neoichiontach de àmhghairean an t-saoghail, agus phòg se i gus an do fhliuch e a falt le dheòir. Dh'fhàg e beannachd aig Màiri is aig a màthair, is tharruing se e féin air falbh bho 'n aon làraich a bu ghoirte air an do sheas e riamh, ach taobh leabaidh-bàis a mhàthar.

Astar beag air aghaidh taobh an rathaid bha 'n cladh, anns an do thìodhlaiceadh a shìnnsearachd fad iomadh linn. 'Sa cheart ùir so bha mhàthair a' cnàmh. Chaidh e steach. Sheas e 'sa chomhar-thràth aig ceann na h-uaighe, 's a bhoineid 'na dhà làimh. Bha sàmhchair uile mu 'n cuairt comh-réidh ri

sàmhchair na h-uaighe féin. Shìn Cailean e féin air uaigh a mhàthar, is shil a dheòir air a' phloc ghorm. Spìon se e féin air falbh, agus an uair a fhuair e air ceann an rathaid a rithis, dh' fhairich e mar gu 'm faigheadh a chridhe goirt aotromachadh. Bha e toilichte gu 'n d' fhuair e seachad an dà rud ud a bha cur eallaich air ri linn e bhi air fhògradh bho dhachaidh, lom, falamh: dealachadh ri Màiri, a leannan, agus ri Móir Bhig, a phiuthar, agus taghal 'sa chladh a chum sealladh aon uair eile de uaigh a mhàthar.

Cha 'n 'eil àm 'sam bith is motha dhrùigheas suidheachadh de 'n t-seòrsa so air neach a bhitheas a' fàgail a dhachaidh 's a dhùthcha, na àm briseadh fàire, nuair tha 'n saoghal uile an clos na suain, gun smuairean, gun smaoin air ainneart, no càs, no trioblaidean an fhàsaich so. Dhrùigheadh e air neach 'sam bith. Dhrùigh e air Cailean Og Dhùin-àluinn. Bu dùth dha gu 'n drùigheadh.

Ach ma dh' fhalbh e, bha beannachd 'na chois. Bha spéis aig an t-sluagh dhà. Bha na dh' fhàgadh de thuath air an oighreachd a' cur earbsa as, agus a' tighinn beò an dòchas gu 'm faigheadh iad fois is clos na 'm biodh e 'n dàn da, lath-eiginn, suidhe mar uachdaran an caisteal Dhùin-àluinn. Thuit an dud 's an

dad nuair dh' fhalbh e, agus cha b' e falbh ach a chur air falbh, mar a dh' éirich do mhóran aca féin.

Bha 'n oighreachd air dol fàs a chion sluaigh. Bailtean móra farsuinn, 's gun r' a fhaicinn annta ach cìobairean. Mar a chaidh a ràdh cheana, bha na dh' fhuirich de 'n t-sluagh air tuineachadh ri cladach, a' tighinn beò air dhòigh éiginn eadar iasgach is àit-each, air uachdar chreag, is mòrlanachd do 'n uachdaran air seachd sgillinn 'san latha, agus clach de mhin Innseanaich oidhche Shath-uirne nuair stadadh iad. Ri ùine dh' éirich am pàigheadh-latha caigeann sgillinn, is bhiodh na truaghain 'gan cunntas féin beart-ach na 'n tigeadh an latha 'sam faigheadh iad tasdan. Cha robh feum a bhi gearan. Cha robh e furasda tighinn as eadar bàillidh uaibhreach, dìoghaltach agus uachdaran gun fhathamas, gun seirc, gun iochd, gun tròcair, ach an sluagh a shiogaladh gus an sgillinn a b' fhaide mach.

Cha robh ach an aon duine 'san sgìreachd a ghabhadh an taobh; agus b' e sin am Ministear Mór, mar theireadh iad ris: Dòmhnull Stiùbhart, ministear na sgìreachd. Ach bha e féin air cloich an turramain. Bha 'm ministear gun chùram mnatha no

teaghlaich, agus anns na bliadhnachan mu dheireadh a bha e 'n seilbh na sgìreachd, thug se e féin a suas gu buileach do 'n deoch làidir.

Air uairean b' e bu cheann-teagaisg dha 'sa chùbaid an t-asdar a bha eadar a thigh féin agus tigh-òsda a' chlachain. Air uairean eile is minic a chunnacas e an àite uaigneach 'sa mhonadh, air a rathad dhachaidh as a' chlachan, 's an daorach air, 's gun air ach a' bhriogais. Bhiodh am bata air stobadh 'sa ghrunnd 's a chòta is ad air, is esan a' dannsadh mu choinneamh, 's a' maoidheadh, 's a' sèarsalachadh a dhòrn 's ag iarraidh air tighinn air aghaidh 's nach fhàgadh e òirleach ann. Air uairean, 's e Dùn-àluinn a bhiodh ann, 's air uairean eile, uachdaran air choir-eiginn eile. Bha e féin fo chomaraich nan uachdaran; ach ged a bhà, cha robh aige orra. Bha e de theaghlach measail, 'na dhuine ionnsaichte, agus duineil, foghainteach, neo-eisimeileach, gun eagal, gun ghiorraig, gun sgàth, ciod è 'sam bith an taobh a thig-eadh e.

Ach bha a' bhiodag ann. Cha b' ann air son na deoch a mhàin; ach air son gu 'm biodh de ladarnas ann 's gu 'n toireadh e achmhasan do na h-uachdarain mheasail, no

gu 'm faigheadh e coire 'sam bith dhaibh. Thug e, gu sònruichte, oilbheum do Dhùn-àluinn ; is chuir Dùn-àluinn roimhe dìoladh a thoirt am mach. Thug e cùis a' mhinisteir air beulaibh na cléire ; ach, ged a thug, cha do mheataich sud am ministear dad.

Cha robh àite an suidheadh no an seasadh e, nach b' e dì-làrachadh na dùthcha bu chuspair da. Leudaicheadh e air còirichean an t-sluaigh air an fhearann, agus an t-seòlt-achd leis an deach na h-uachdarain an seilbh, 's mar a fhuair am fear bu mhotha ceilg is seòltachd an roinn bu mhotha de 'n dùthaich, agus mar a rinn iad an sluagh 'nan tràillean le laghannan a fhreagairt orra féin, 's 'gan daingneachadh féin an seilbh 's an ùghdarras leis an robh comas aca fòirneart a dheanamh air an ìochdarain.

Rinn iad sin. Rinn Dùn-àluinn a' chuid bu mhotha dheth, is cha b' ann dà bu dual. Cha robh craobh-ghineil an Albainn cho foirfe stoc is geugan ris a' chraoibh as an do shìolaich e. Is annamh craobh air nach meath geug uair-eiginn. B' e Dùn-àluinn laoghan na craoibhe de 'm buineadh e. B' e, cuideachd, an aona gheug a chrìon 's a shearg 's a ghrod, làn mhosgain is fhineag is chnuimh. Cha b' ionann e 's na h-àrmuinn eile bha

roimhe 's 'na déidh, aig an robh meas air an t-sluagh a bha 'nam mèinn, a bha iochd-mhor, coibhneil, tlusail riutha, a ghleidheadh daonnan mu 'n cuairt orra iad, agus a chìtheadh ceartas aca an còir 's an eucoir.

Cha deach Dùn-àluinn riutha. Dh'ìnnseadh am Ministear Mór sin cho math ris a' chòrr, gus an dùraiceadh Dùn-àluinn òl air an uisge a dh' aon bhalgam.

Bha fadal air gus an tachradh am ministear air.

## CAIBIDEIL XI.

### BRIONGLAID AN TIGH A' CHLACHAIN.

THACHAIR am Ministear Mór is Dùn-àluinn air faidhir a' chlachain, far am biodh an dùthaich air fad, beag is mór, sean is òg, àrd is ìosal, cruinn cearta còmhla, na 'n gabhadh e idir dèanamh. Bha Dùn-àluinn ann mar bu dual. Bha e féin, agus aon leth-dusan de uachdarain bheaga na dùthcha mu 'n cuairt, 'nan suidhe ag òl 's ag iomairt an seòmar àrd an tigh-òsda; agus am bàillidhean 's an gillean-ruith uile mu 'n cuairt orra mar gu 'm biodh dròbh abhagan; agus a h-uile fear is sgeòc air ag éisdeachd ciod è bhiodh a mhaighstir féin ag ràdh.

Chualas bururus is ceum trom a nìos an staighir; agus cò dh' fhosgail an dorus 's a leig a thaic ris an ursainn, agus gleodhag mhath air, ach am Ministear Mór.

"So, so," arsa Dùn-àluinn; "sin agaibh a nis an seann sionnach mór féin a tha dol feadh an t-sluaigh a' searmonachadh an còir-ichean air an fhearann. An còirichean! A chuideachd!"

"Seadh," ars am ministear, 's e gabhail a steach. "Tha thusa 'n so, a sheann dreòlain. Is fhada air astar a chluinntear do bhururus. Tha e am muigh agam ged a bheirinn an ceann as an amhaich agad féin, agus aig do dhà isean deug! Còirichean an fhearainn, gu dearbh! 'S iad còirichean nam briuthas bu mhiann leatsa. Thusa, a phoit-dhubh, anns am bheil glug a' chaochain a h-uile ceum a bheir thu, a bhrùid!"

Loisg sud Dùn-àluinn gu h-olc. Bha làn a chuid sheòl aige féin; agus le uiread de chàirdean a bhi mu 'n cuairt air, bha e air a ghreadadh mur a toireadh e pàigheadh mu chlàr do 'n mhinistear, na 'n dèanadh droch theangadh gheur, sgaiteach e.

"Cha 'n e 'n dreòlan, ach an deagh lann," ars esan, 's e 'g éirigh 'na sheasamh 's a sgailceadh a' bhùird.

"Cloinn Cholgain nan lann geura;
Na fir cheannsgalach, threubhach."

"B' i 'n t-srathair an àite na dìollaid, Stiùbhartaich bhog, bhuidhe na h-Apunn, an coimeas riutha."

Ghàir a' chuideachd a thoirt misnich do Dhùn-àluinn, nuair chual iad sud.

"Stiùbhartaich bhog, bhuidhe na h-Apunn!"

ars am ministear. "Agus thusa 'gad choimeas féin ris na fir cheannsgalach, threubhach a thàinig romhad! Thusa, gu dearbh! Bheireadh na rinn thu cheana de bhéistealachd 's de thrusdaireachd, air pàirt diubh tionndadh 'nan uaighean an I Chalum Chille. Cha bheag an nàire do na daoine cliùiteach o 'n d' thàinig thu, do leithid de bhrùid gun toinisg a bhi air ainmeachadh orra, a thruaill, 's a bhlianach bhog, bhronnach, mhosach."

Bha 'n dithis 'nan seasamh mu choinneamh a chéile, fear air gach taobh de 'n bhòrd, a' cur dhiùbh gu garbh. Bha e 'm beachd an dàrna fir sathadh a dhunach a thoirt do 'n fhear eile a' cheud uair a choinnicheadh iad: agus b' i so an uair.

"Cuimhnich co ris a tha thu bruidhinn," arsa Dùn-àluinn gu h-uaibhreach, 's e air chrith air a chasan leis an eagal 's leis an fheirg còmhla.

"Cha 'n 'eil e cho furasda do dhì-chuimhneachadh. Chuir do ghnìomharan truaillidh, salach, comharradh cluaise ort nach dì-chuimhnich an t-àl so no 'n t-àl a thig 'nan déidh. Thusa, a sgumalair gun mheas, a thilg do chlosach thruaillidh, shalach air fàradh lobhta druth-lann nan gaorsach, gus an do lean pàirt diubh ri d' fheòil mar

leanas cartan donn. Thusa a' bruidhinn gu dalma mu dhaoine measail, a thuirc-nimhe nan torc!"

"Ciod è th' agad ri ràdh rium?" arsa Dùn-àluinn.

"Ciod è nach 'eil aig a h-uile neach ri ràdh riut? Na biodh dùil agad gu 'n cuir do lomhainn abhagan eagal ormsa. Cha robh mi 'n àite riamh nach seasainn mi féin. Cha 'n è sin duitse, a logaid!"

Cha robh seasamh a chas leth-mionaid aig Dùn-àluinn do sgaiteachd a' mhinisteir, agus dhùraiceadh e a làimhseachadh, ach bha 'n t-eagal air. Bha 'n t-eagal air roimh 'n mhinistear féin; agus bha 'n t-eagal air roimh 'n t-sluagh. Bha 'n dùthaich uile air taobh a' mhinisteir; agus bha a' mhór-chuid diubh an làthair 'sa chlachan an là ud. Bha e air a losgadh na bha e fulang bho 'n mhinistear. Cha d' fhuair àrdan is uabhar a leithid sud riamh de leagail; is bha e air a ghreadadh gus a' chridhe, a chuid abhagan bhi cluinntinn e faotainn a leithid de thàir; agus a leigeadh fhaicinn nach robh e uile gu léir gun seòrs air choireiginn de chnaimh droma ann, dhùbhlaich e air a' mhinistear gu dùbhlanach, ach a réir a ghnùis ghil, gu h-éigneach, critheanach.

"An cluinn thu?" ars esan, leis a h-uile foirmealachd a bh' ann.

"An cluinn *sibh?*" ars am ministear. "C'àit 'eil am modh?"

"Dìreach, an cluinn thù—thù—thusa. Cha toill thu 'n còrr. Mur a bhi do chòta, bheirinn-sa aon sgailc ort a chumadh do bheul sàmhach car greis."

Bha fios aige glé mhath nach robh a' chuid bu lugha aige de 'n mhinistear; agus ged a rinn e maoidheadh air, bha e an dòchas ged a bha 'm ministear cho teth, nach leigeadh se e féin seachad uile gu léir cho mór 's gu 'n gabhadh e aig fhacal e. Ach nuair chunnaic e gu 'n robh e air chùl a naidheachd, dh' éirich a h-uile ròin a bh' air a cheann 'nan seasamh leis an uamhas a ghabh e.

"Mo chòta!" ars am ministear, 's e cur dheth a chòta dhuibh 's 'ga thilgeil tarsuinn air cùl cathrach. "Mo chòta! ma 's e mo chòta tha tighinn eadar thu 's mi, sud agad e! Fan thusa an sin, a mhinisteir, gus an toir Dòmhnull Mór Stiùbhart sgleog air Dùn-àluinn."

A null ghabh am ministear; ach leum na bha stigh a dhol anns an eadraiginn, a' glaodhaich: "O! gnothuch nàrach!" "Bithidh so ainmeil!" "Na dèanaibh; na

dèanaibh, a mhinisteir." "Air ghaol an fhortain, na cuiribh a leithid de thàmailt oirbh féin 's gu 'n tàirneadh sibh bhur làmh an tigh a' chlachain." "Mo nàire; mo nàire!" "Cuimhnichibh gur h-e Dùn-àluinn a th' ann!"

"Dùn-àluinn!" ars am ministear, 's e 'g iarraidh chuige. "Ciod è Dùn-àluinn seach am fear is suaraiche 'san sgìreachd a mhaslaich e. Dùn-àluinn, gu dearbh! Ma 's esan Dùn-àluinn, is mise ministear na sgìreachd a lom Dùn-àluinn. Ma bha 'n oighreachd 'na Dùn-àluinn roimhe, rinn esan Dùn-bhàirlinn an diugh dhith. An luid dhrùiseach, shalach. Ma théid mise 'na charaibh, cuiridh mi 'n dàrna peirceal air a' pheirceal eile aig Dùn-àluinn a' chinn-mhaide."

Chualas an ùbraid feadh an tighe. Cha b' fhada gus an deach an fhuaim feadh a' bhaile; is cha robh fear a bh' air an fhaidhir nach do chruinnich mu 'n cuairt an tigh-òsda, a dhol a sheasamh a' mhinisteir, air an robh meas mór aca, ged a mhill a làmh dheas féin e. Thòisich iad air brùchdadh a steach air gach dorus is gach uinneig, gus, mu dheireadh, nach fhaigheadh duine mach no steach, 's iad a' glaodhaich 's a' raoicich.

"Seasaibh am ministear, fheara tha stigh.

Tilgibh Dùn-àluinn a nuas troimh 'n uinneig àird, agus gheibh e gus nach gabh na coin comunn ris!" chluinnteadh thall 's a bhos feadh an t-sluaigh.

Chuala Dùn-àluinn an ùbraid 's an rànaich a bha muigh. Bha 'm ministear, is e sgailceadh a dhùirn air a' bhòrd, is Dùn-àluinn 'na sheasamh air cùl a' bhàillidh, 's e dèanamh dìchill air cumail ris, 's a' maoidheadh a dhùirn thar guala a' bhàillidh, 's a' gabhail air gu 'n robh mhiann a bhi 'm bad a' mhinisteir, agus eagal a bheatha air gu 'n leigeadh am bàillidh seachad air e. Cha robh facal aige do 'n mhinistear; ach bha e mar gu 'm biodh e feuchainn ri cuimhneachadh air a h-uile facal sgaiteach, geur, chaireach a chual e riamh; ach, a dh' aindeoin gach plùchadh a dhèanadh e air féin, cha robh móran diubh a' tighinn an làthair.

Mu dheireadh, có phlùch e féin dh' ionnsuidh an doruis ach fear an tigh-òsda. B' e fear de abhagan an uachdarain a bh' ann, agus, anns a' mhionaid, dhùbhlaich e air a' mhinistear.

"Ciod è is ciall da so?" ars esan. "Thoir an aire nach i chùbaid mhór agad féin a th' agad anns a' bhòrd agamsa idir."

Leis an so, thug e sùil air Dùn-àluinn,

feuch an tuigeadh e ciod-e-mar a chòrd sud ris.

B' e so an sgailceadh," ars esan. " Cha 'n fhaigh an damhan-alluidh fois fo 'n bhòrd agamsa ged bhiodh e ann, na 's mò na gheibh e 'sa chùbaid féin," 's e toirt sùl eile air Dùn-àluinn, is fiamh a' ghàir air.

Ghàir na bha stigh, cuideachd ; ach ma ghàir, raoic na bha muigh, gus an do shaoil fear an tigh-òsda gu 'm biodh e air a tharr-uing an comhair mullach a chinn a sìos an staighir.

Bha a bhean 'na seasamh air a chùlaibh, is chluinnteadh a guth biorach, sgreadanach, a' sgreuchail ris na daoine fuireach air an ais.

Ach thionndaidh am ministear air fear an tigh-òsda gu garbh, salach :—

" Ciod è tha thusa 'g ràdh, a luamha mhosaich ? Mur am faigh an damhan-alluidh fois anns a' chùbaid, gheibh e fois gu leòir am bocsa nam bochd bho do sheòrsa-sa. Thusa dol a sheasamh Dhùin-àluinn a'm aghaidh-sa ! Thusa dol a sheasamh màthair-ghuir an lionnachaidh, a phian an sgìreachd, agus a dhi-làraich an dùthaich air fad, gus nach bi anns an eaglais ach suidheachain fhalamh, ma leanas an ruith air an ruaig."

" Nach 'eil sibh coma, ma ghleidheas sibh

glìob agus stìpean!" arsa fear an tigh-òsda, 's e gàireachdaich.

"Ghleidh mi 'n glìob gus an so; ach, mo thruaighe! is tusa fhuair a' chuid bu mhotha de 'n stìpean!" ars am ministear.

"Ma 's è, thug e dhuibh rud air a shon," arsa bean fear an tigh-òsda an guth àrd, caol, biorach, 's i a' seasamh air a corra-biod, 's a' bruidhinn thar guala a fir.

"Ciod è tha 'n cruaidh-ghuirean aig Eòghan Mac Theàrlaich ag ràdh?" ars am ministear. "Fhuair mi rud air a shon. Cuid is duilghe dhòmhsa gu 'n d' fhuair, agus tuillidh 's a chòir. Fhad 's a lean sin bha meas air a' mhinistear. Ach tha coltas tighinn gu crìch air, is tha crìoch air meas a' mhinisteir, cuideachd—agadsa—ach cha 'n 'eil aig an dùthaich."

"Ho-ré!" ghlaodh na bha muigh 's a stigh de shluagh dìleas a' mhinisteir.

"Ho-ré! Plùichibh a steach! Bristibh am balla-tarsuinn! Seasaibh am ministear! Iallaibh Dùn-àluinn 's a choin bheaga! Steach sibh; steach sibh!"

Aig an so chaidh fàradh a chur suas agus an uinneag a chur sìos 'na mìle sgealb. A steach orra bhrùchd na fir 'nan leth-dusain. Phlùich an fheadhainn a bh' air an staighir

a steach, cuideachd. Thog iad fear an tigh-òsda 's a bhean thar an cinn gus an d' fhàg siad iad 'nan sìneadh air an ùrlar ìosal, is bean an tighe glaodhaich: "O, mo churrac! Mo chìr chrom! Mo chneapan! M' aodach; m' aodach! O! O! Och, och, mo cheann, mo cheann!"

## CAIBIDEIL XII.

### THUGAR IONNSUIDH AIR AN DÙN.

Bha 'n seòmar air a lìonadh gus nach fhaigheadh duine ach gann tionndadh ann. Bha leth-dusan làmh am broilleach Dhùin-àluinn, is uiread eile a' toirt fuasgladh dha. Ach a h-uile fear a rachadh anns an eadraiginn, bha e air a shadadh ris an ùrlar. Bha 'm ministear 'na sheasamh air a' bhòrd, 's e glaodhaich: "Leigibh leis, a chàirdean. Foghnaidh mi féin da. Na deanaibh dad air! Socair; socair! Fois; fois! a dhaoine mo chridhe!"

"As a chéile e! Iallaibh e!" chluinnteadh gu farumach as gach sgòrnan a bha stigh. Chaidh Dùn-àluinn 's am bàillidh a shlaodadh am mach as an t-seòmar an comhair an cinn. Fhuair iad a sìos an staighir, is iad mar gu 'm biodh dà chirc air an spìonadh; agus cho luath 's a b' urrainn daibh, chuir iad na buinn orra dhachaidh.

Sheas am ministear air a' bhòrd far an robh e. Chunnaic e gu 'n robh an sluagh

air an togail, agus mur an deanadh e ìnnleachd air an cumail mu 'n cuairt air, gu 'm faodadh an tuasaid crìochnachadh le fuil.

Bha 'n seòmar dùmhlaichte de dhaoine làn dibhe, is iad a' glaodhaich gus an d' thàinig reachd am muineal cuid diubh: "Oraid, a mhinisteir! Oraid, a mhinisteir! Oraid!"

Sheas am ministear far an robh e, gun ad, gun chòta, 's a làmhan an ceannaibh a leis, agus ars esan: "A chàirdean, cha 'n 'eil ionghnadh orm sibh a bhi air bhoil. Tha sibh air ur sàrachadh; tha sibh air ur beubanachadh; tha sibh air ur deagh liodairt gu dearbh. Tha cheart bhuaidh aig sealladh de Dhùn-àluinn, 's de lomhainn abhagan, air duine 'san àm so 's a tha aig bréid dearg air tarbh. Tha 'n t-àm togail am mach. Có thug an lom-sgrìob air an dùthaich ach Dùn-àluinn? Có rinn fàsaichean de na glinn? Esan a rinn e. Có dh' fhògair aona mhac a chléibh as an dùthaich mar gu 'm biodh cù, a chionn gu 'n robh e gabhail ur pàirt-sa? Esan a rinn e: Dùn-àluinn, sgudal salach uil' uachdarain an domhain uile. Dùn-àluinn, a bhris cridhe na h-euchdaig bu bhean da. Dùn-àluinn, a ghlac 'na bhroilleach mosach, mar a bhean-phòsda, lobhar salach nan drùthlann is ìsle!"

"Biodhmaid 'na bhad," ghlaodh a' chuideachd am feirg lasanaich, air am fadadh le droch uisge-beatha a' chlachain.

"Biodhmaid 'na bhad!"

"Ruigeamaid caisteal Dhùin-àluinn."

"Stiallamaid na bheil 'na bhroinn."

Sgaoil am ministear am mach a dhà làimh 's e fad na h-ùine a' glaodhaich: "Bithibh sàmhach. Bithibh tosdach. Eisdibh; éisdibh. Thugaibh dhomh cead bruidhinn. Eisdibh!"

Nuair a shìolaich iad a sìos, lean am ministear: "A chàirdean, cha 'n àite so a labhairt air fòirneart an t-sluaigh 's air aingidheachd nan uachdaran; ach tha mhiann orm, an ùine ghoirid, òraid a thoirt seachad air còirichean an t-sluaigh air an fhearann agus air eucoir nan uachdaran."

"Sin sibh, a mhinisteir. Sibh féin an eudail!" ghlaodh fear.

"So an t-àm; so an t-àm!" ghlaodh fear eile.

"Air ur n-athais," ars am ministear. "Cha 'n e so an t-àm, no 'n t-àite; ach bithidh mise cho mhath ri m' fhacal; is gheibh sinn an t-àm 's an t-àite."

"Ho-ré!" ghlaodh a' chuideachd, 's iad a' crathadh an curraicean.

"Ho-ré! Oirbh ur còta, mhinisteir."

"An seilear oirnn. An seilear oirnn! Ho-ré!"

A sìos an staighir ghabh a' chuideachd a' roladh a chéile mar gu 'm biodh allt le uchd aonaich. Bhris iad a steach do 'n t-seilear; 's am mionaid bha buideal uisge-bheatha air a chuibhleadh am mach agus goc air a chàradh 'na cheann. Bha bean an tighe a' gliucais mar gu 'm biodh cearc-ghuir ann, 's i guidhe air a' mhinistear a leisgeul a ghabhail, seasamh air a cùl agus a cuid a thèarmunn bho shluagh air lomhainn. Rinn am ministear còir a dhìcheall sin a dhèanamh, gun ise 'ga iarraidh idir air; ach bha cheart cho math a bhi bruidhinn ris a' ghaoith.

"Slàinte! Slàinte!" leum am mach á ceud beul le mothar a leag sgiathan de 'n aol de 'n bhalla.

"Air slàinte a' mhinisteir; agus gu ma h-iomadh latha fada chuireas e seachad fathast an sgìreachd Chill-ma-Leacain. Slàinte mhór fhad aige."

"Bàs gun sagart do Dhùn-àluinn 's do gach uachdaran eucoireach."

"Air an amhuil cheudna do na bàillidhean."

"Ho-ré! As daibh; as daibh. Na mèirlich!"

Chaidh am buideal a thraoghadh gu sgob-anta; agus an sin am mach thog iad gu caisteal mór Dhùin-àluinn.

Chrath bean an tigh-òsda a dà làimh os cionn a cinn is thug i buidheachas do 'n fhortan gu 'n d' fhalbh iad.

Ràinig iad an caisteal 'nan aon bhuidhinn. Bha 'm ministear a' falbh rompa an comhair a' chùil, a dhà làimh sgaoilte, 's e guidheadh 's ag impidh orra tilleadh. Tilleadh, cha dèanadh iad.

Ràinig iad an caisteal, a' bùirich 's a' donn-alaich mar gu 'm biodh madaidh - alluidh fhiadhaich an fhàsaich.

" Mach Dùn-àluinn, a nis," ghlaodh iad. " Mach an so gliusarach mór nam baos-thigh!"

Cha d' thug duine feairt. Cha robh dorus nach robh dùinte, glaiste. An sud 's an so chìteadh aodann troimh uinneig, a' sealltainn ciod è bha dol. Mu dheireadh thall, chaidh an dorus mór a phlùchadh a stigh, is cha robh oiseann de chaisteal Dhùin-àluinn nach robhteadh 'ga rannsachadh. Ach mìr de Dhùn-àluinn féin, no de bhean-an-tighe, cha robh ri fhaicinn an cùil no an cuilidh. Feadh an tighe cha chluinnteadh ach glaodhaich is rànaich is sguinn de òrain, le nuallanaich

a chuireadh oillt air Dùn-àluinn, na 'm biodh e 'n àite farchluais.

Thugas an cidsean orra.

An so bha na searbhantan cruinn còmhla; ach am priobadh nan sùl, an té nach d' fhuair fròg, fhuair i fruchag; is cha do sheas an làrach ach a' bhan-chòcaire mhàin. Bha ise 'na seasamh air meadhon an ùrlair, a muilichinnean truste os cionn nan uilnean, 's i cur dhìth, 's a' siarsalachadh sluasaid na luathainn.

"Mach á so, sibh, anns a' mhionaid, a h-uile truill agaibh, no cha 'n 'eil fear a bheir ceum air aghaidh nach sgoilt mi chlaigeann leis an t-sluasaid! Mach sibh air an spiol! Mach sibh!" Agus chuir i 'n t-sluasaid mu 'n cuairt a cinn gus an do thog i stoirm feadh an tighe.

Bha choltas air na seòid gu 'm faigheadh iad an sopadh 's an teannadh na 'n rachadh iad na b' fhaide; ach cha do chuir maoidhean na ban-chòcaire mhóir maille orra.

"Teann! Teann! Teann!" ghlaodh aon dusan còmhla.

"Fuirich air t' ais, a bhramalaich mhosaich, no théid dubhan mór na feòla a stobadh 'nad charbad àrd, 's do ròsadh mu choinneamh do theinidh féin. Thusa, a thotarach!"

"Ciod è tha thu ag ràdh?" fhreagair

a' bhan-chòcaire, gun eagal, gun ghiorraig, ged a bha i faicinn druaib na dibhe air na daoine. "Cuireadh a' bhaoraisg is motha agaibh bàrr a chorraig ormsa, agus sud! sud! sud! mar a nì mi air," 's i sgailceadh na sluasaid gus an do chuir i sgealb á oisinn a' bhùird mhóir.

"Leag do shluasaid," arsa fear.

"Leag do bhata," ars a' bhan-chòcaire.

"Bhuaipe 'n t-sluasaid! Bhuaipe 'n t-sluasaid!" ghlaodh na fir air fad.

"Bhuait an t-sluasaid air a' mhionaid, a mhuc-bhleoghainn nan dùnan!" ars a' cheud fhear a rithis, 's e siarsalachadh bata mhóir, challtuinn os cionn a cinn.

"Bhuait thusa 'm bata, a langa ghlagach na broinn-fhalaimh;" 's i tarruing na sluasaid gus an d' thug i féin 's am bata gliong air a chéile.

Ged a bha na fir cho burrghlasach 's a bha iad, cha b' urrainn do chuid diubh gun ghàire dhèanamh leis cho olc 's a loisg a' bhan-chòcaire air fear a' bhata, agus, cuideachd, leis cho math 's a fhreagair an coimeas air. Bha choltas gu 'n tigeadh a' chaonnag gu buillean bu chruaidhe; ach phlùich am ministear e féin a steach troimh 'n t-sluagh a dhol 'san eadraiginn.

"Ho-hó!" ars a' bhan-chòcaire; "tha 'm ministear mór féin an so, cuideachd."

"Tha do theangadh-sa air shiubhal anns an dòigh bu chòir dhith, a nighean Alasdair Bhàin; agus cha 'n ionghnadh leam. Ciod è bhiodh 'sa chù nach biodh rud 'sa chuilean deth," ars am ministear. "Ach, co-dhiùbh, cha 'n ann a chumail seanachais ri d' leithid-sa de thuraid aineolaich gun tùr, a thàinig mise 'n so."

A' tionndadh ris an t-sluagh, thubhairt e:

"Thallamaid a nis dachaidh, a chàirdean. Cha 'n ann ris na mnathan so tha ur gnoth-uch idir, ach ri Dùn-àluinn; agus cha 'n 'eil fhios có 'n càrn anns an do shlaod se e féin idir. Cha 'n 'eil e coltach gu 'm faic sibh an còrr an nochd dheth; agus tha e glé choltach gu 'n d' fhuair e gu leòir de fhios an eagail cheana, nuair a thug e 'm baile mu cheann mór, stalcach, 's a dh' fhàg e 'n caisteal fo 'r mèinn-sa. Tuigidh an cù féin a chionta, agus is math a thuig Dùn-àluinn e. Cha bhi dìreadh ris aig a sheòrsa gu bràth, ach tèarn-adh leis nach bi mall no màineach. Thallaibh a nis dachaidh air fad. Seasaidh mise air ur cùl cho fad 's a dh' fhanas putan a'm aodach —is cha 'n fhada sin."

"Ochan; ochan!" bhrùchd am mach as

a' chuideachd air fad; agus shil deòir cuid diubh.

"Ach cha chuir sin bruaillean orm fhad 's a gheibh mi leabaidh an Uaimh-nam-fara-bhallach còmhla ri Eachann a' phaca agus Bodach nan duilleag. Cha mhò chuireas péin-dlighe na dùthcha eagal orm fhad 's a gheibh mi ceartas agus cothrom na Féinne."

"Gheibh sibh ceartas!"

"Cha 'n 'eil cùram duibh!"

"Gleidhidh sinn féin sibh!"

"Ho-ré! Ho-ré!" chluinnteadh á fichead sgòrnan tioram, reasgach.

Dh' fhalbh iad an sin a sìos an rathad bho 'n chaisteal, 's iad a' glaodhaich 's ag òran; agus shealladh iad as an déidh a' maoidheadh an dòrn.

Bha a' bhan-chòcaire mór 'san dorus a cheart cho cridheil riutha féin, 's i cur sluas-aid na luathainn mu 'n cuairt a cinn.

"Teichibh, a shliomairean! Teichibh; teichibh!" ghlaodhadh i, 's i cur roimpe gu 'n do chuir i ruaig orra leatha féin.

An dràsd 's a rithis thigeadh té de na searbhantan á fròig an sud 's an so anns a' choillidh. Shuas am mullach a' mhonaidh bha Dùn-àluinn féin 's a bhean, 's an dithis

air chrith cho luath ri duilleig air craoibh, a' sealltainn bho chùl creige ciod è bha dol.

B' e 'n dà làtha do Dhùn-àluinn uaibhreach, reasgach, e. Ach leòn e féin an sluagh foghainteach gus an d' éirich am fuil, 's an d' thug iad ionnsuidh air, ged bha na cuilg air chrith 'nam broillichean, is gath-bholg Dhùin-àluinn fathast làn de ghaithean sgaiteach, puinnseanta. Ach fhuair e, mu dheireadh, sgràilleadh a chuir sgreang an eagail 'na ghnùis, is a dh' fhàg giùgach e iomadh latha. Chunnaic e air a cheann thall nach obadh an sluagh duibh-leum a thoirt an craos fosgailte, fiaclach an leóghainn is buirbe.

## CAIBIDEIL XIII.

### AN SLUAGH AIR AN UILINN.

"Ciod è a nì thu riutha nis, a dhuine?" arsa bean Dhùin-àluinn, nuair a thill iad a stigh as an garaidh measg nan cnoc, is air faotainn an tighe mar gu 'm biodh e air tighinn air cladach an déidh stoirm. "Ciod è a nì thu riutha? Seall do chaisteal rìomhach. Cha 'n fheum thu ionga no fiacaill a leigeil asta gus an dean thu dìoladh orra a thaobh so. Iadsan, do thuath mhìomhail, ladarna féin! Iadsan, na cuileanan lapach, loireineach, a' tighinn gu dalma a streap ri mìolchu mórail, measail Dhùin-àluinn! An cluinn thu mi? Cha 'n fheum thu duine fhàgail air lic no làraich dhiubh, no teine gun smàladh a bhi air an oighreachd. Dìoladh; dìoladh; dìoladh! a thaobh so: aon rud air am feum thu dìcheall a dhèanamh an dà latha so."

"Air do shocair, a rùin! Gabh gu réidh e. Gheibh sinn troimh 'n chàs anns an do chuir am ministear mór sinn," arsa Dùn-àluinn, 's e sràidimeachd feadh an t-seòmair, 's a bhasan fo chrios an fhéilidh, mar bu ghnàth

leis nuair bhiodh ceist chudtromach aige r' a cnuasachd, agus snaim chruaidh r'a fuasgladh. Bha 'n dà chuid an dràsd aige.

"Gabh gu réidh e, a ghaoil. Gheibh sinn rathad ; ach cha 'n e sin e. Cha 'n 'eil thusa tuigsinn nàdur a' Ghaidheil. Seall an loch mór ud shìos. Tha cheart cho math dhuit feuchainn ri muir-làn bras an reothairt làidir a chumail air ais le slataig chaoil. Tha cho math dhuit feuchainn ris an loch a thaomadh le slige maoraich 's a bhi feuchainn ris a h-uile làn slige thilgeadh thar nam beann gorma ud thall an aghaidh sgairt-ghaoith tuath, is feuchainn ris a' Ghaidheal a chumail fodha no cheannsachadh nuair thogar e. Faodaidh tu a liodairt ; ach cha chuir thu as da. Faodaidh tu a leagail 's a chumail fodha ; ach gu bràth cha toir thu a chàil bhuaithe ; is éiridh e uaireiginn eile, 'ga chrathadh féin, 's e cho mear 's a bha e riamh Fuilingidh e móran an sàmhchair, agus le foighidinn ; ach thoir an aire : cha 'n e sàmhchair na simplidheachd a th' an sàmhchair a' Ghaidheil fo 'n chuing, ach sàmhchair na h-aibhne far an doimhne i. Nuair a bhriseas e mach 's a thilgeas e 'n fhoighidinn air an dara taobh, 's an seòrsa simplidheachd so air an taobh eile, 's a dhùisgeas e am feirg, 's a thòisicheas

e air cladhach am mach ceartais da féin, có tha cho dàn is aghaidh thoirt dà?"

"Is leis an sin, ma tà, nach 'eil ar beatha is ar cuid 'nan làimh, 's an geall na 's fhiach iad! Ciod a nis a ghabhas deanamh o 'n thogteadh iad?"

"Gabhaidh. Gabhaidh. Feuchaidh sinn dòigh eile," arsa Dùn-àluinn air a shocair féin. "Cha ghabh an Gaidheal stiùradh le smachd, no cumail fo làimh le bhi feuchainn eagal a chur air. Tha e cho uaibhreach 's a tha cho iriseal. Tha e cho uasal 's a tha cho bochd. Tha e cho faireachail 's a tha cho breun. Tha e cho coibhneil, sheirceil, bhlàth-chridheach ri nàmh air uilinn 's a tha cho garg, fhuilteach, neo-sgàthach ri nàmh air a chasan. Ma tha dòigh air a thoirt gu rathad, 's ann troimh chridhe mhàin. Ni aon fhacal blàth, coibhneil, gràdhach, bleideil an fheum-naich, an uair an uaireadair, rud a dh' fhairt-licheadh air an arm dhearg le 'n sleaghan biorach is le 'n claidhmhnean rùisgte. Sin agad nàdur a' Ghàidheil. Bheir mi nis oidhirpean air am faireachdainnean. Bithidh mi coibhneil riutha. Ardaichidh mi tuarasdal an luchd-obair. Cuiridh mi stad air an ruagadh. Lùbaidh mi mi-féin sìos daibh; is mar sin ruigidh mi oiseann blàth 'nan cridheachan. Tuigidh bean, bean eile, agus

tuigidh Gaidheal Gaidheal. Tha iad dìleas d' an cinn-fheadhna; 's a dh' aindeoin mar shàraichteadh iad, tha meas aca air euchdan nan sonn o 'n d' thàinig mise, na suinn threun, neo-sgàthach a lean an athraichean do iomadh blàr fuilteach. Sin agad na Gaidheil. Sin agad an fhuil ghlan tha 'm chuislean-sa. Sin agad i; agus sin an dòigh anns am feuch mi ris a' ghaoith a thoirt á siùil a' mhinisteir mhóir, agus air an sluagh a tharruing orm a rithis."

Ach bha e air chùl a naidheachd. Bha 'n sluagh air éirigh 'na aghaidh. Bha iad iomadh latha roimhe sud bruich a chum éirigh. Cha robh 'gan dìth ach ceannard g' am brosnachadh 's g' an stiùradh; agus fhuair iad e. Fhuair iad am ministear mór còir, ach mi-fhortanach.

An déidh aramach na h-oidhche ud, cha robh teintean eadar dà cheann na sgìreachd aig nach robh a' cheist air a cliath-liodairt a latha 's a dh' oidhche. Bha iad an geall air a' chuid a b' fhèarr a dhèanamh de 'n chuid bu mhiosa, agus an casan fhorcadh an aghaidh riaghladh Dhùin-àluinn air fearann an athraichean-san cho math r' a athraichean féin. Bha iad air an dùsgadh as an t-suain 'san robh iad, agus chuir an dùsgadh sin clach an craos ain-tighearnais feadh na Gaidhealt-

achd air fad. Thug e 'n gath á beul nathrach-nimhe an fhògraidh, agus chaidh stad obann a chur air an ruagadh. Cha b' uilear dà.

Beagan làithean an déidh na h-ùbraid a chaidh ainmeachadh cheana, cha robh duine a bhiodh am fradharc cèard-thigh A' Choire, nach fhaiceadh grunnan dhaoine 'nan seasamh aig an dorus. Fad dà latha cha robh neach a rachadh a suas no a nuas an rathad mór, nach rachadh a nunn a leughadh rud-eiginn; 's an sin chìteadh 'nan seasamh iad a' deasbud r' a chéile ciod è bh' ann? So na bh' ann: fuagradh a chuir am ministear mór a suas; agus b' e so e:—

**FEART.**

**DI-LARACHADH NA DUTHCHA.**

BITHIDH

AN T-URRAMACH DOMHNULL STIUBHART

A' LABHAIRT AIR A' CHEIST CHUDTROMAICH SO,

AGUS AIR

**COIRICHEAN AN T-SLUAIGH AIR AN FHEARANN,**

'SAN ACHADH-BHAN,

AIG LETH-UAIR AN DEIDH SEACHD,

DI-CEUDAIN SO TIGHINN.

Tha cuireadh aig gach neach a thogras a bhi 'n làthair, agus a bheachd a thoirt.

Thigeadh na h-Uachdarain!
Thigeadh na Bàillidhean!!
Thigeadh na Coin Bheaga air fad!!!

Thàinig e gu aona-cheann mu dheireadh. Bha 'm bonnach beag 'ga ghréidheadh, is cha robh fios cuin a bhiodh e bruich. Chuir Dùn-àluinn 's na h-uachdarain uile an cinn r' a chéile feuch ciod è a ghabhadh deanamh anns an ainneart a dh' éirich am mach.

Bha 'm ministear 'na dhuine fòghlumte, fiosrach, agus gu math grunndail an sean eachdraidhean na rìoghachd so agus rìogh-achdan na h-Eòrpa air fad; agus bha eagal air na h-uachdarain gu 'm fosgladh e sùilean an t-sluaigh, is gu 'n deanadh e tuillidh 's léirsinneach air gnothuichean coitcheann iad. Na 'n tachradh so, bha e cunnartach do na h-uachdarain-fearainn air fad, 's an tuath cheana, an seadh, an déidh iad féin a sgeadachadh 'nan lùirichean cogaidh. Leis an sin, na 'n gabhadh e dèanamh, dh' fheum-teadh cnag a chur anns a h-uile toll a dhean-adh am ministear mór, oidhche na coinnimh.

B' e 'n dà latha e! O chionn beagan ùine is gann a gheibheadh iad an srònan a shéid-eadh. An diugh bha iad a' cumail cadal na h-oidhche bho Dhùn-àluinn. Is gann a chìreadh e cheann; is bha aodann air seacadh, is pocan dubha fo na sùilean aige.

Thàinig feasgar na coinnimh. Chruinnich

an dùthaich gus an Achadh-bhàn. B' e sud an ùbraid nach robh riamh roimhe 'san sgìreachd mu 'n cheart nì. Cha robh rathad a bha tighinn dh' ionnsuidh an Achaidh-bhàin nach robh breac, dubh le daoine, sean is òg, 's iad a' deanamh gaoir-chatha bha toirt air mac-talla nan creag a bhi nuallanaich bhàrr sheachd beann. Chuala Dùn-àluinn an fhuaim, agus chaidh bior 'na chridhe mar shaighead o bhogha sreangach. Bha na mnathan 's a' chlann 'nan seasamh 'sna dorsan a' togail an iolaich féin, 's a' crathadh brataichean iol-ghnèitheach os cionn an cinn.

Am meadhon pàirce 'n tigh-mhóir, bha 'n luchd-obair féin a' bualadh am bas 's ag eubhach mar gu 'm biodh iad cheana is dorsan na saorsa fosgailte dhaibh. Air mullach creige móire, beagan astair o 'n rathad, bha fear a' leum 's a' dannsadh 's a' cluich a làmh 's a' glaodhaich : "Fhuair sinn a' bhànag, mu dheireadh. Ho-ré! Ho-ré! Fhuair sinn a' bhànag, mu dheireadh."

"Gu 'm meal 's gu 'n caith sibh i, ma tà!" fhreagair aon de na bha dol seachad.

Bha 'n Achadh-bàn breac dubh le daoine. Cha robh gille-cas-fliuch aig uachdaran mu 'n cuairt nach robh 'n làthair. Mar a h-aon 's mar a dhà, bha ministear na Sgìre Bige,

a bha 'sa choimhearsnachd ris a' mhinistear mhór. Bha esan a' cumail a stigh air na h-uachdarain a cheart cho fada 's bha 'm ministear mór a' cumail am mach orra. Ach, ma bha, cha robh e air a thogail air bharraibh-bas, mar their iad, aig an t-sluagh, mar a bha 'm ministear mór.

Co-dhiùbh, thòisich a' choinneamh. Sheas am ministear air creig bhig an ceann an achaidh, agus liubhair e òraid nach cuala duine 'san éisdeachd riamh a leithid.

## CAIBIDEIL XIV.

### AM MINISTEAR MÓR A' CUR DHETH.

Am measg na thubhairt am ministear, ars esan :—

" Buinidh am fearann do 'n Stait a mhàin. Tha beò-shlainte a' chinnidh-dhaonnda uile tighinn as ; is cha 'n 'eil e ceart no cothromach gu 'm biodh a leithid de chumhachd 's a leithid de ùghdaras aig neach 'sam bith 's gu 'n toireadh e 'n spàin á beul a chomh-chreutair, le thilgeadh am mach á chuid fearainn, is as a dhachaidh, ged a b' ann am mach air a' chuan a rachadh e, a dhèanamh àite do fhéidh is do chaoraich."

" Ho-ré ! Suas i, mhinisteir ! ghlaodh an sluagh.

" A chàirdean," ars am ministear a rithis, " 's i ceist chudthromach a tha 'n so. Bheir mi dhuibh coimeas. Có thug cumhachd do Dhùn-àluinn thar na bheil aige de fhearann ? Có chuir an seilbh cho mór e air an fhonn, agus oirbhse tha 'ga àiteach o chionn linntean a tha cho fada air ais ri Ciaran Cas a' chuaille chnuacaich bho 'n d' thàinig e—agus, math

dh' fhaoidteadh, na 's fhaide? Có thug a leithid de ùghdaras da thairis oirbhse is gu 'm faod e ur làimhseachadh mar thràillean dubha nan Innsean? Sin agaibh a' cheist: agus, do bhrìgh gu 'm bheil feadhainn an làthair an so a thàinig a dh' aon obair a thoirt a' ghath as na their mise, agus a chur clach an craos an aobhair, freagraidh mi a' cheist, agus bheir mi na fiaclan sgorrach, puinnseanta, á clab-sgrùdaidh abhagan nan uachdaran mu 'm fosgail iad am beul."

"Ho-ré! Suas i; suas i! Gasda, mhinisteir! Is sibh tha còrdadh ruinn! Suas i!"

"Nis, gabhaibh beachd," ars am ministear; "tha còir dhligheach aig gach neach air an fhearann. 'S ann leis an Stait a tha e; agus 's iad an sluagh an Stait."

"Sin e! Sin e, dìreach!" ghlaodh aon leth-cheud còmhla.

"A nis, tha còir aig Dùn-àluinn air fearann cho math ri duine eile; ach cha 'n 'eil còir aige ach air uilearachd; is cha 'n 'eil còir idir aige air cuid dhaoine eile."

"Ceart gu leòir! Ceart gu leòir!" ghlaodh an sluagh.

"Nis, gabhaibh beachd air an so. Anns na seann linntean, nuair a rachadh neart thar ceart, mar tha 'n diugh féin, bha daoine bha

gleusda, treun, geurchuiseach, agus seòlta, air an taghadh a dhol air ceann an t-sluaigh. B' iad sin na cinn-fheadhna. Nuair thoirt-eadh am mach fearann le faobhar a' chlaidh-eimh, bha h-uile fear a' faotainn a chuibhrinn féin ; is bha còir cho dligheach is cho laghail aige air, 's a bha aig a' cheann-fheadhna air a chuid féin, gun mhàl, gun chàin, gun fhiachan, ach seirbheis cogaidh nuair b' fheudar i. Sin agaibh mar a bha."

"Ach bha so ann," ars esan. "Thug an rìgh, no 'n crùn, cinn-bheartas do 'n cheann-fheadhna thairis air fearann a chineil ; agus 's ann bhuaithe sin a dh' éirich an truaighe air a' cheann mu dheireadh, le seòltachd is sniadaireachd is feallsachd nan ceann-feadhna is an àrd-riaghlaidh."

"Anns na seann linntean nuair phòsadh té de 'n cuid nighean, bha aig na cinn-fheadhna ri suim shònruichte de airgead a thoirt do 'n rìgh. Ach cha 'n ann mar sin a tha chùis an diugh. Cha 'n ann. Thàinig iad gu seòlta, bradach, mu 'n cuairt oirbh. Rinn iad lagh-annan a fhreagairt orra féin, gus an do shruth cìsean mar so, de 'n robh iadsan a mhàin buailteach, bhàrr an dromannan féin, mar a shruthas uisge bhàrr druim a' gheóidh ; agus laigh iad gu maol, marbh, socrach, air ur

dromannan-sa, còmhla ri màl ceithir-fillte na h-eucorach. Sin agaibh a' chluich a chaidh a dhèanamh oirbh. Sin agaibh ur cinn-fheadhna. Sin agaibh ur n-uachdarain. Sin agaibh samhladh nan sàr do 'n do dhóirt ur n-athraichean am mach fuil an cridheachan, agus leis an do cheannaich iad am fearann 's am fonn as am bheil sibh an diugh 'gur fògradh mar thràillean."

"Cùl riutha! Cùl riutha! Ho-ré! Cumaibh oirbh, a mhinisteir. Cumaibh oirbh! Suas i!"

Chluinnteadh an fhuaim astar air falbh, is na bha air taobh am muigh an Achaidh-bhàin a' freagairt na h-iollaich a bha stigh le gaoir chruaidh sgaiteach.

Ach lean am ministear air aghaidh :—

"Tha sibh a' tagradh nan Sasunnach. Cha do rinn iad beud oirbh; ach rinn ur cinn-fheadhna shuarach, shniadach féin e le foill is le eucoir. Cha 'n 'eil mi 'g ràdh nach ann á Sasunn a thàinig an galar éitidh a chagainn 's a shluig 's a chnàmh sibh; ach b' iad ur cinn-fheadhna shanntach a thug dhachaidh e. Mu 'n d' thubhairt Emerson e, an sgrìobhadair mór Ameriocach ud, chaidh an dùthaich so bun os cionn, 's an sluagh a chreachadh 's a dhèanamh 'nan tràillean

bho 'n là ud anns a' bhliadhna 1066, 'san d' thàinig fichead mìle mèirleach air tìr do Shasunn as an Fhraing. Ciod è a bh' anns na Normanaich ach daoine borba, aineolach, do nach b' aithne an aodach a chur orra an coimeas ris na Sasunnaich a cheannsaich iad. Sin an treubh a thruaill ar dùthaich 's a dh' atharraich ar cleachdainnean glan, fallan, foirfe. An déidh do na Normanaich bhi faisg air dà cheud bliadhna anns an dùthaich so, 'gan cìreadh 's 'gan slìobadh féin, thòisich iad air diùcan 's air barain 's air ridirean 's air iarlachan a dhèanamh diubh féin. Chuir iad an sin suas tigh mór nam maithean an Lunnainn, agus bho 'n ionad sin riaghail iad an dùthaich ; agus chum iad an casan air amhaichean an t-sluaigh, mar tha iad a' dèanamh gus an latha 'n diugh."

"Nuas na maithean!"

"Tha sin ùr dhuinn!"

"Na cealgairean! Na cealgairean!" ghlaodh an sluagh, a bha mean-éisdeachd na h-òraid.

"A chàirdean," ars am ministear; "their iad ruibh gu 'm bheil saors agaibh; ach tha mise 'g ràdh gur tràillean sibh."

Thog so ochanaich feadh na cuideachd.

"Tha mi 'g ràdh ruibh, agus dearbhaidh mi e, gu 'm bheil còrr agus dà fhichead muillean tràill taobh a steach còrsan Bhreatuinn. Nis, thugaibh an aire: tha fearann na rìoghachd so an seilbh eadar deich mìle fichead agus dà fhichead mìle uachdaran. Tha, mar an ceudna, mu dhà fhichead muillean de shluagh 'san rìoghachd; agus a réir lagh shìobhalta na rìoghachd tha comas agus cumhachd aig an deich mìle fichead, no an dà fhichead mìle, uachdaran an gas-sguabaich a chur mu chùl an dà fhichead muillean pearsa so, agus an sguabadh am mach do 'n chuan. Ciod è a tha 'n sin ach staid, agus fìor staid, na tràillealachd?"

Thug am ministear breab d' a chois air a' chreig an co-sheirm ris na facail. Dh' eubh iad, is ràn iad, is chrath iad am boineidean os cionn an cinn gus nach robh ciall stad aca; agus abhagan nan uachdaran air chrith air an casan.

"Sin agaibh na diùcan. Sin agaibh na ridirean rìomhach. Sin agaibh na h-iarlachan, 's na barain, 's na h-uachdarain air fad!"

"Ho-ré! Nuas na ridirean! Nuas na h-uachdarain! Nuas na cealgairean! Nuas iad! Nuas iad!" ghlaodh an sluagh.

"Tha sibh 'nur tràillean aca; ach fo ainm dhaoine aig am bheil saorsa agus cead an coise. Coimeasaibh sibh féin ris an tràill, agus chì sibh le ur sùilean dall, doilleir féin, nach e mhàin gu 'm bheil an tràill cas air chalpa ruibh, ach gu 'm bheil ceann garbh a' bhat' aige, agus an ceann caol agaibhse, agus cha ghleidh sibh ur greim."

"Hó, gasda, mhinisteir. Gasda! Gasda!" ghlaodh na bh' ann a rithis.

"Nuas leth-bhodach eile!" ghlaodh fear de abhagan nan uachdaran.

"Air falbh e! Air falbh e! Air falbh an comhair a chas e!" ghlaodh dà fhichead òganach smearail, is iad a' sealltainn an rathad as an d' thàinig an guth a bha toirt sathaidh do 'n mhinistear.

"Air falbh air fad iad! Air falbh na cuil-eanan!" ghlaodh a' chuideachd, 's a h-uile fear a' cur dheth, 's am ministear a' glaodh-aich sìth a dhèanamh.

Ach cha dèanadh e feum. Chaidh breith air sgòrnan air an fhear a bhruidhinn, agus chaidh a thogail air falbh gun a chasan a bhuntainn do 'n talamh.

Nuair a shocraich iad, thòisich am ministear a rithis.

"Nis, seallaibh air a' chùis mar so," 's e

mar gu 'm biodh e sgrìobhadh le chorraig air a bhois; "na 'm biodh fear an sin aig am biodh ceud no dà cheud tràill, agus gu 'n cuireadh e dh' oibreachadh a chuid fearainn iad, bha e 'n geall air na tràillean, 's air am mnathan, 's air an cloinn a bheathachadh 's a chòmhdach. Ach, nuair a chitheadh e gu 'm pàigheadh am fearann na b' fhèarr le féidh no caoraich a chur air, chuireadh e na tràillean am mach air a' mhuir."

"Nis, cha 'n 'eil ur cor-sa na 's fèarr na sin, mur 'eil e na 's miosa. Tha cùram ur mnathan 's ur teaghlaichean oirbhse sibh-féin. Feumaidh sibh, aig an àm cheudna, oibreachadh bho mhoch gu dubh a cheart cho goirt ris na tràillean; agus air a' cheann mu dheireadh, nuair a chì an t-uachdaran iomchuidh e, éiridh dhuibh dìreach mar a dh' éireadh do na tràillean; agus dh' éirich e cheana do mhór-roinn na dùthcha so: ur sguabadh am mach air a' mhuir. Ciod è a tha sibh na 's fèarr na tràillean aige sin?"

"Cha 'n 'eil dad. Cha 'n 'eil mìr!" ghlaodh an sluagh.

"Am bheil sin ceart no cothromach?"

"Cha 'n 'eil; cha 'n 'eil!" ghlaodh a' chuideachd.

"Sin agaibh ur staid, ma tà. Sin agaibh

ur suidheachadh. Cha 'n fhèarr sibh na na tràillean! Fo chuing 's fo shàil Dhùin-àluinn dhuibh, bhuirb, bhréin, aineolaich!"

"Ho-ré! Suas i! Suas i! Ceart gu leòir, a mhinisteir."

"Gasda; gasda! Suas a rithis i! Suas i! Suas i!" ghlaodh a' chuideachd, gus nach mór nach do sgàin iad.

"A chàirdean," ars am ministear a rithis, "bha Ghréig agus an Ròimh o shean anns a' cheart suidheachadh 'sam bheil Impireachd Mhór Bhreatuinn an diugh; agus chuir maithean na Gréige a' Ghréig do 'n ùir, agus chuir maithean na h-Eadailte an Ròimh do 'n ùir leis a' cheart inneal a th' aig maithean Bhreatuinn 'nan dùirn an diugh: uachdaranas an fhearainn; agus air a' cheart dòigh tha maithean na dùthcha so a' buntainn ris an t-sluagh an diugh: 'gam fògradh bhàrr an fhearainn.

"Mo thruaighe; mo thruaighe!" chluinnteadh thall 's a bhos.

Bha 'm ministear gu math seòlta domhain e féin; agus bha fios aige gu 'n tàirneadh e aire an t-sluaigh na b' fhèarr le bhi toirt daibh stiallan de shean eachdraidh na Gréige 's na Ròimhe, agus le bhi cleachdadh ainmean nach cual iad riamh, agus a bhiodh cur coltas

doimhneachd agus foghluim air an òraid. Bha fios aige gu 'm biodh buaidh na bu mhotha aige so air a luchd-éisdeachd.

Ars esan a rithis :—

"Nuair a dh'éirich a' cheart seòrsa truaighe so am mach anns a' Ghréig, chum Solon agus Lycurgus an dromannan gu fearail, duineil, gleusda ri sruth làidir na h-eucorach ; ach air a' cheann mu dheireadh, fhuair na maithean a' bhuaidh.

"Sheas Licinius anns an Ròimh, mar an ceudna, an aghaidh na droch ghiollachd a bh' air a luchd-dùthcha féin ; ach fhuair na maithean buaidh 'san Ròimh, mar an ceudna. Agus ciod è thachair? Thachair, air a' cheann mu dheireadh, gu 'n do chaill a' Ghréig agus an Ròimh an casan agus gu 'm bheil iad fathast air an glùinean."

Chòrd so gu h-anabarrach ris an t-sluagh ; agus smaoinich am ministear gu'm b' fhèairrd iad tuillidh dheth.

"A chàirdean," ars esan, "tha 'n suidheachadh anns am bheil sibhse a' toirt a 'm chuimhne nam briathran geur, domhain, agus fìor, a labhair Tiberius Gracchus ris na Ròmanaich o shean : 'A mhuinntir na Ròimhe,' arsa Gracchus, 'their iad uachdarain an domhain ruibh ; ach cha 'n 'eil còir

dhligheach agaibh air aon troigh de fhonn. Tha garaidhean aig na beathaichean fiadhaich ; ach cha 'n 'eil aig flaithean na h-Eadailt ach uisge agus athar.'

"Nach math a fhreagras na ceart bhriathran sin oirbhse! Nach math a fhreagras na briathran sin air flaithean na Gaidhealtachd! Nach math a fhreagras iad air sìol nan sonn a rùisg an claidheamhnan geala agus a dhearbh an cliù aig Ticonderóga, aig San Sebastian, aig Corùna, aig Bhatarlù, 's aig iomadh blàr fuilteach eile. Seadh! Nach math a fhreagras sin air flaithean na Gaidhealtachd aig nach 'eil de chòir air an dùthaich ach na dh' fheumas iad de 'n athar a tha os an cionn, agus de 'n uisge a tha ruith 'na glinn. Ma tha neach a làthair is urrainn cur an aghaidh aon dad a thubhairt mi, so an t-àm agus so an t-àite."

Aig an so, shuidh am ministear air cloich a bha deanamh àite cathrach, a' suathadh aodainn.

Thog a' chuideachd an guth. Rinn iad iollach àrd, chruaidh ; is fhreagair na cnuic 's na coilltean mu 'n cuairt an gàir.

# CAIBIDEIL XV.

## AM MINISTEAR MÓR A' CUR TUILLIDH DHETH.

Thainig an sin ministear na Sgìre Bige air aghaidh. Bha sùil aige air a' mhinistear mhór, sùil aige air a' bhàillidh a bha làmh ris, agus sùil air an luchd-éisdeachd a bha tionndadh mu 'n cuairt a shealltainn air-san thar cinn a chéile.

"Dh' éisd mi gu foighidneach ri òraid Maighstir Stiùbhart," ars esan, "agus bha toil agam—bha miann orm—bha toil—bha toil——"

"Ciod è tha thu a' toirt oidhirp air a ràdh, a bhròinein. Thig am mach leis gun eagal, gun ghioraig. Cha 'n éirich beud an so dhuit," ars am ministear mór.

"Ma 's ann a sheasamh nan uachdaran a thàinig e 'n so, tha cho math dha a chasan thoirt leis," arsa fear, 's e bruidhinn am meadhon na cuideachd.

"Air falbh e! Air falbh e, air an spiol!" dh' eubh aon leth-dusan eile, 's iad a' glaodhaich còmhla an sud 's an so feadh na cuideachd.

"Sàmhchair! Sàmhchair!"

"Air falbh e! Hó! Na faigheadh e éisdeachd! Air falbh e! Hur-r-r! Cumaibh 'na thosd e! Nach dalma e! Air falbh; air falbh e!" chluinnteadh 'na aon ghaoir, mar gu 'm biodh coire air ghoil. Cha robh duine air an achadh nach robh aghaidh air ministear na Sgìre Bige, agus esan sùil-mo-thruaighe aige air a' mhinistear mhór.

Sheas am ministear mór; thog e suas a dhà làimh, is ghlaodh e: "Bithibh sàmhach, a chàirdean. Sàmhach! Sàmhach! Uisdibh!"

Thug gach duine feairt air a' mhinistear mhór, agus dh' éisd iad gu sàmhach iriseal.

"Tha làn chead aig mo charaid a bheachd a thoirt air rud 'sam bith a chual e 'n so an nochd. Tha làn chead aige, mar an ceudna, an t-uachdaran a sheasamh, bho na tha e glé choltach gu 'm bheil e 'na chù-chlapadh-chuileag aige. Siuthad a nis, a bhròinein. Gabh air t' aghaidh."

Thòisich ministear na Sgìre Bige a rithis —"am ministear caol," 's e bu trice gheibheadh e.

"Bha toil agam aire na cuideachd a tharruing gu rud no dhà a thubhairt mo charaid, Maighstir Stiùbhart, mu 'n fhearann, agus mu chòir nan uachdaran bochda air."

"Ha-ha-hà," ghlaodh na bha làthair. "Bochd! Bochd! Nach iad a tha bochd! Ni sinn iomlaid riutha!"

Nuair a shìolaich e sìos gu sàmhchair a rithis, lean am ministear caol, 's e air chrith air a chasan leis an eagal, agus am ministear mór air chrith air a chloich leis a' ghàireachdaich.

"A réir eachdraidh, tha Maighstir Stiùbhart glé chèarr. Tha làn chòir aig na h-uachdarain air an fhearann le còir dhlighich o 'n chrùn. Tha fios againn gu 'n robh e daonnan 'na chleachdadh aig a' chrùn, agus gu 'm bheil a' cheart chleachdadh ann an diugh fathast, a bhi toirt cuibhreannan fearainn, no suim airgid, do dhaoine gleusda a bha dìleas do 'n chrùn, 's a' dèanamh seirbhis dà, le 'n cinn, le 'm pinn, 's le 'n claidheamhnan. Tha fios againn, cuideachd, gu 'n robh e 'na chleachdadh, 's gu 'm bheil e 'na chleachdadh gus an latha 'n diugh, a bhi cur urraim agus onoir air daoine de 'n t-seòrsa sin, agus a bhi dèanamh diùcan is iarlachan is barain is ridirean diubh. A nis, bho na tha sin mar sin, nach math is nach onoireach còir an sìl air, a dhèanamh ris no riutha mar a thogras iad."

"Is geur, sicir do sheanchas, a charaid;

ach tha thu cèarr. Tha thu cèarr fad do dhroma, is cha ghoirid e," ars am ministear mór.

Air na facail so chluinntinn, dh' fhàs a' chuideachd cho subhach 's a bha i tosdach, sprochdach am fad 's a bha 'm ministear caol a' labhairt. Shaoil iad nach biodh fosgladh a bheòil aig a' mhinistear mhór tuillidh; a chionn b' e 'n seòrsa creud a chual iad aig a' mhinistear chaol, a chaidh a chalcadh 'nan claigeann fad am beatha.

Thog e 'm misneach nuair thòisich am ministear mór a rithis :—

"Cha 'n 'eil mise 'g ràdh nach 'eil còir aig na h-uachdarain air fearann cho math ri daoine eile; ach cha 'n 'eil còir aca, mar a thubhairt mi, air cuid dhaoine eile, no bhi gabhail còir air mar a rinn iad, leis an fhoill, agus an sluagh d' am buineadh e, 's aig an robh feum mór air, agus a bha dèanamh feum mhóir dheth, a sguabadh air falbh gu iomall an domhain. Nach 'eil sin cèarr? Faodaidh tu do thigh a dhèanamh na 's motha; faodaidh tu do bhàta a dhèanamh na 's motha; agus faodaidh tu do ghàradh a dhèanamh na 's motha; ach cha ghabh aon làn sluasaid cur ri fearann Bhreatuinn, ach na bheil air, is cha 'n 'eil e ceart gu 'm biodh a leithid de

chumhachd aig neach 'sam bith air aon làn spàine de fhearann na dùthcha, 's gu 'n rachadh aige air a chomh-chreutair a chur dheth. A chàirdean, ciod è a chuireadh gu 'm biodh cumhachd aig uachdaran fearainn thairis air an tuath nach 'eil aig an rìgh féin? Freagraibh sin. Ghlac iad fearann an t-sluaigh leis an fhoill. Ghlac iad fearann na h-eaglais leis an fhoill. Tha iad 'gan gleidheadh le chéile gus an latha 'n diugh leis an fhoill, agus a' dèanamh ris gach clod dheth, air an dìon le 'n laghannan eucoireach féin, an rud a thogras iad féin, leis an fhoill. Foill! Foill! Foill bho thoiseach gu deireadh."

"Sin sibh, eudail, a mhinisteir," ghlaodh an sluagh. "Hui! hui! Suas i! suas i!"

"A nis, a chàirdean, bho na dhùisg mo charaid an sud shìos a' cheist——"

"Cha 'n e caraid, ach nàmhaid: nàmhaid an aobhair!" chaidh a ghlaodhadh.

"Mar a thubhairt mi," ars am ministear, 's e leantainn, "cha 'n 'eil mise 'g ràdh nach 'eil neach a nì seirbhis mhath da dhùthaich, dligheach air duais agus urram agus onoir. Cha 'n 'eil idir. Is fada bhuam e. Ach tha mi 'n aghaidh so. Tha mi 'n aghaidh neach 'sam bith a dh' fhaotainn tuillidh 's a chòir;

tuillidh is fheumalachd. Cha 'n 'eil mi faicinn nach leòir do neach 'sam bith duais riaghailteach a chuidicheas leis a theaghlach a thogail gu inbhe a réir an t-suidheachaidh anns an do chuir a ghleusdachd féin e-féin, agus an dèanamh uigheamaichte a dhol am mach a thoirt sgarbh á creagan daibh féin. Ach tha mi 'n aghaidh mi-riaghailt agus creachadh sluagh na dùthcha le duaisean ana-cearta, ana-cuibheasach, agus mi-riaghailteach a bhi air an toirt do neach 'sam bith air dhòigh 's nach leig a h-aon d' a shìolaidh leas làmh no cas a ghluasad gu bràth tuillidh, ach ag éirigh, 's a' laighe, 's ag itheadh, 's ag òl, 's a' struidheadh 's a' cosg am beatha anns a h-uile seòrsa béistealachd, gun mhath, gun fheum daibh féin, no d' an cuideachd, no do 'n stait."

"Sin e; sin e!" thàinig le sunnd á meadhon na cuideachd.

"Cha 'n 'eil mi 'n aghaidh duine 'sam bith a bhi air a dhèanamh 'na dhiùc, no 'na ridire, ma choisinn e sin air a dhùthaich le bhuadhan 's le ghleusdachd 's le thréine féin; ach tha mi air son gu 'm bàsaicheadh an ridireachd leis féin; no gu 'm biodh 'diùc' diùchaidh an latha rachadh e 'n uaigh, an àite an comharra urramach so a bhi air a shìneadh a nuas d'a shliochd fad linntean, agus am mac

is sine anns gach teaghlach, mar thig iad, a' cosg 's a' caitheamh urraim agus onoir nach do choisinn e, agus, math dh' fhaoidteadh, air nach airidh e. Cha 'n 'eil mi air taobh neach 'sam bith a bhi giùlan comharra-cluaise de 'n t-seòrsa so mur do choisinn e féin e; agus, còmhla ris an sin, a bhi faotainn cead suidhe an Tigh Mór nam Maithean a riaghladh na dùthcha so, ged a b' iad balgairean, ged a b' iad amadain bu mhotha bha riamh air an t-saoghal."

"Ceart gu leòir! Ceart gu leòir!" chluinnteadh as a h-uile beul.

"A chàirdean, 's i droch riaghailt a tha 'n sud. Droch chleachdadh a tha toirt orra-féin 's air daoine bochd eile a bhi smaointinn gu 'm bheil iadsan de fhuil 's de fheòil na 's fèarr na 'n comh-chreutairean. 'Seann teaghlaichean,' deir iadsan! Cha 'n 'eil iad mìr na 's fèarr, agus cha 'n 'eil an teachd na 's sine, aon stoileam, na 'n duine is bochdainne 'san dùthaich, ged a tha 'n comharra-cluaise so, mar charragh-chuimhne an cladh, 'gan cumail mu choinneamh ar sùl na 's fèarr."

Thàinig a' choinneamh anabarrach so gu crìch mu dheireadh. Thog an sluagh am

ministear mór air an guaillean leis a' mhoit; ach shnàg am ministear caol, slìogach, air falbh gun fhios, air eagal gu 'n toireadh an sluagh garbh-làimhseachadh dha.

## CAIBIDEIL XVI.

### CNUASACHD ÒRAID A' MHINISTEIR MHÓIR.

Chum a' choinneamh mhór so cnàimh r' a chagnadh ri muinntir na sgìreachd air fad, a h-uile h-àite 'san suidheadh no 'n seasadh iad. Chum i cagnadh ris na h-uachdarain bheaga is mhóra, cuideachd, ce b' e có chluinneadh e. Ach feuch an cluinnteadh. A' chuid a b' fhèarr cha 'n fhairichteadh. Cha robh bonn coise 'san dùthaich a bha cho sàmhach, tosdach ris gach bàillidh is ris gach uachdaran. Bha 'n uiread sin de ghliocas is de sheòltachd an t-sionnaich annta. Ach aon rud a bha fìor, cha robh maor no earraid a bheireadh aghaidh eadhon air tigh cailleach a' phoca, le bàirlinn, eagal 's gu 'm biodh e air a thogail bhàrr aghaidh na talmhainn le corruich an t-sluaigh, an déidh a' bhrodaidh a rinn òraid a' mhinisteir mhóir air sluagh-iùl na dùthcha orra.

An ceann oidhche no dhà air a' choinnimh thachair grunnan air a chéile, mar b' àbhaist, an Tigh Pàrlamaid a' chlachain : bùth Mhic Iain Bhig. Mar a h-aon 's mar a dhà, bha Eachann a' phaca ann; is thòisich an deasbud.

"Theid mise 'n urras," ars an greusaiche, "gu 'n d' fhuair sinn ar leasan beag an oidhche roimhe."

"An dà, gu dearbh féin, fhuair," arsa Mac Iain Bhig féin, 's e 'na sheasamh, 's a ghuala ris an t-similear, 's e mèananaich. "Cha 'n 'eil dùil a'm," ars esan, 's e cur na dara coise thairis air a' chois eile, 's 'ga shocrachadh féin ris an t-similear, 's e gliongartaich airgid 'san dara pòca, is pasg iuchraichean 'sa phòca eile, "cha 'n 'eil dùil a'm, gu dearbh, gu 'n cuala mi iomradh riamh roimhe uachdarain uaibhreach na Gaidhealtachd a dh' fhaotainn a leithid de thàir. Ged nach biodh ach teintean Dhùin-àluinn a ruigheachd, agus e féin 's a bhean a thoirt a' mhonaidh orra, mar gu 'm biodh sionnach air fhuadach as a gharaidh, is coin air lomhainn as a dhéidh."

"Nach b' i 'n t-searbhag i!" ars an greusaiche air a shocair féin, 's an cumadh a chuir e air a bhilean ag ìnnseadh cho math 's a bha 'n rud a' còrdadh ris.

"Nach b' i 'n t-searbhag i, da-rìreadh!" ars Eachann a' phaca, 's e leigeil a phaca air beul baraille. "Nach b' i 'n t-searbhag i, da-rìreadh. Nach esan, a mhic chridhe, a chlisg am brochan nach d' òl e! Eudail; eudail! Fheara, nach esan a rinn sin. Am fear nach

fhaotainn ach gann mo shròn a shéideadh taobh an rathaid mhòir 'san oidhche eagal 's gu 'n cuirinn sgaoim air gob-saic——"

"'Gudaboc,' Eachainn," arsa Mac Iain Bhig.

"'Budagoc,' tha dùil a'm a th' ann," ars an greusaiche.

"Sin sibhse daonnan," ars Eachann. "Ciod è an t-eadar-dhealachadh a th' ann, 'gud' no 'bud' no 'gob' air an dara ceann na 'goc' no 'boc' no 'sac' air a' cheann eile. Nach 'eil sibh a' tuigsinn ciod è tha mi 'g ràdh!"

"Tha; tha, gun teagamh," ars a h-uile fear riamh.

"Seadh, ma tà! Seadh!" ars Eachann, 's i air bualadh shuas aige.

"Ciod è tha sibh féin ag ràdh, Dhòmhnuill, a nis, mu na h-uile dad a tha dol?" ars an greusaiche ri Dòmhnull saor, 's e 'na shuidhe air bocsa, taobh a' bhalla, a chasan bac-air-oireig, 's a thaic ri bolla de mhin-pheasraich.

'S e duine bha 'n Dòmhnull saor nach cuala duine riamh a ghuth mór no a dhroch fhacal mu dhuine 'sam bith, a thigheachd air an uachdaran no air a' bhàillidh a spùinn le chéile e. Bha croit mhath fo làn stoc cruidh is

chaorach aig Dòmhnull; ach thug am bàill-idh bhuaidh i, a chionn gu 'n robh i freagrach air féin. Thug e bhuaidh, mar an ceudna, an stoc 's am bàrr, is phàigh se e mar a thogair e féin. Phàigh e ochd-sgillinn-deug an té air na caoraich.

"An dà," arsa Dòmhnull, 's e freagairt a' ghreusaiche, "cha 'n urrainn mi féin dad a ràdh; ach tha mi faicinn rudan gu math neònach. Ach sud rud nach do smaoinich mi riamh air, mar a tha leithid de chomas aig làn-na-dùirne de dhaoine, agus móran diubh gun toinisg, a h-uile sùil 'san rìoghachd a chur am mach air a' chuan. 'S e rud anabarrach a th' ann, mar tha na daoine móra ud a' tighinn beò 's a fàs beartach le saothair làimh dhaoine eile. Nach seall sibh, mar choimeas, a liuthad punnd Sasunnach a tha Dùn-àluinn féin a' cur 'na phòca air son màl thighean anns nach do chuir e sgillinn odhar riamh, no uiread mo dhùirn de chloich, no làn spàine de aol. Am bheil sin ceart? A nis, seallaibh so."

B' annamh le Dòmhnull a bheul fhosgladh; ach air an àm so thàinig an glomhar as. Shocraich se e féin air a' bhocsa; shuath e sadach na min-pheasraich bhàrr uilne, is

leudaich e mach a' chùis a réir a bheachd, le sgailceadh corraig air muin boise.

"Seallaibh so," ars esan ; "ma bhàsaicheas neach gun oighre, 's gu 'm fàg e airgead, 's e 'n Crùn a thig air a h-uile sgillinn deth. Nis, na 'm biodh neach ann aig am biodh tigh math, fiachail, 's an aonta ruith am mach, gabhaidh uachdaran an fhearainn còir air, ma thogras e. Nach iomadh tigh 'san dùthaich so féin as am bheil Dùn-àluinn faotainn màil mhóir nach do chosg e sgillinn r' an togail, agus àl na feadhnach a chuir suas iad beo, slàn 'san dùthaich. Nach eucorach sin? Mur a biodh duine ann a thagradh iad, cha bhiodh an eucoir uile gu léir cho follaiseach ; ach aige sin féin, tha e cèarr. C' ar son nach tagradh an Stait iad mar an t-airgead? 'S e bu chòir a bhi ann, so. Bu chòir lagh a bhi ann a chum agus, nuair a dh' éireadh cùisean de 'n t-seòrsa ud a suas, gu 'n rachadh an tigh, mar gu 'm biodh, a mheas agus a reic—ris an uachdaran na 'n toileadh e—an Stait a ghabhail an airgid, ach cuibhreann deth a thilleadh air ais do 'n sgìreachd anns an robh an tigh, a chuideachadh le daoine bochda cìsean na sgìreachd a phàigheadh. Gheibheadh an t-uachdaran a chuid féin anns an

dòigh sin cho math ri duine eile: cha 'n 'eil còir aige air tuillidh, an riaghailt no an ceartas. Cha 'n e h-uile rud a sglamadh chuige féin, mar gu 'n cuireadh tu lìon-sgrìob ri cùl tòrr phiocach. Sin agaibh mo bharail-sa," arsa Dòmhnull, 's e 'ga thilgeil féin air ais, mar a bha e roimhe, air a' phoca pheasrach.

"Is math a labhair thu!"

"Fhuaras agad e!"

"Tha mi de 'n bheachd!"

Cha robh duine bha 'n làthair nach do labhair còmhla ag aontachadh le Dòmhnull.

Bha Eachann 'na shuidhe air a' phaca, 's e lasadh na pìoba; is thòisich esan, eadar a h-uile boitean toite, air cur facail a steach.

"Ach, a réir mo bheachd féin, 's i 'n 'eachalàireachd' so—no ciod è 'm facal mór a th' aig a' mhinistear air—rud is truaighe thàinig air an dùthaich so riamh."

Rinn na bha stigh glag mór gàire nuair a chual iad an oidheam a thug Eachann as an fhacal.

"'Dì-làrachadh,' Eachainn! 'Dì-làrachadh!'" arsa Dòmhnull saor, le triotan gàire.

"Seadh!" ars Eachann. "S e sin a tha mi a' ciallachadh; ach dhì-chuimhnich mi 'n fhuaim. Dh' fhàg an li-dàrachadh so an dùthaich gun daoine."

Ghàir na bha stigh a rithis, agus sùil mu seach aig Eachann orra, gus an deach a' phìob as air.

"Feuch a rithis e, Eachainn," ars an greusaiche.

"Ciod è ghlagail a th' oirbh?" ars Eachann.

"Abair 'dì-làrachadh,'" arsa Dòmhnull saor; "'dì-làrachadh'; 'dì-làrachadh.'"

"'S nach e sin a tha mi 'g ràdh?" ars Eachann—"'di-ràlachadh'; 'dì-dì-dalàrach-adh.'"

Thug so tuilleadh gàireachdaich air a' chuideachd.

Am meadhon a' chridhealais, có thàinig a steach ach Cailean Ruadh air A' Chreig.

"Nach sibh a tha sunndach, cridheil, gu dearbh," arsa Cailean.

"An dà, 'ille chòir, cha 'n 'eil sinn na 's cridheala na bha thu féin feasgar an là roimhe, nuair a bha thu dannsadh air mullach na creige glaise am meadhon na pàirce, 's a' glaodhaich: 'Fhuair sinn a' bhànag, mu dheireadh.' 'S ann a thug thu 'nar cuimhne a' chuthag!" ars an greusaiche.

"Nach robh, a charaid, reuson a' chridheal-ais agam, agus againn air fad?" arsa Cailean.

"Seadh! Ciod è 'n reuson a bh' ann?" arsa Dòmhnull saor.

"Ha-hà!" arsa Cailean Ruadh aotrom. "An è nach cual sibh idir e?" 's e bogadan air an ùrlar. "Nach d' fhuair sinn an tasdan gèarr, gorm ud, mu dheireadh thall," arsa Cailean.

"Cha luaithe na 'n t-àm," ars Eachann. "Cha bhi sibh cho dona dheth idir, a nis, còmhla ris a' mhin Innseanaich, 's le dinneir mhath de thùirneip, 's de chàl, 's de churrain, an losaid mhóir nan gamhna, is spàin mhór adhairc an dòrn gach fir."

"Tubaist ort, Eachainn! Cha 'n 'eil thu 'd shùgradh," arsa Dòmhnull saor.

"Nach math a laigheadh a' cheart dinneir ort!" arsa Cailean.

"Gu dearbh, féin, cha laigheadh," ars Eachann, "na 'n cromainn mo cheann anns an losaid mhóir ud, bhiodh eagal orm gu 'n cinneadh adhaircean orm. Hi-hi-hì!" ars e féin, 's e piuthail ghàireachdaich.

Bha Eachann cho geur ri bioraiche, 's an uair a thogradh e féin, cha robh e furasda toirt dheth. Bhiodh daoine gu tric a' tarruing as; agus leis an sin bha daonnan a theang-adh ris a' chloich-lìomhain.

"U! Tha mise faicinn gur h-i Seònaid an aon té ni 'n gnothuch ortsa, Eachainn!" arsa Cailean.

"Agus ortsa," ars Eachann.

"Agus oirbh le chéile," ars an greusaiche.

"Agus oirnn air fad," arsa Mac Iain Bhig.

"Shaoilinn e!" ars Eachann.

"Ach Seònaid ann; Seònaid as! Ciod è is ciall do 'n tasdan so?" ars an greusaiche.

"Tha, a bhreugadh an t-sluaigh," arsa Dòmhnull saor.

"Tha 'n t-slaightearachd," arsa Mac Iain Bhig.

"Ciod eile?" ars Eachann. "Ciod eile? A hà! Dùn-àluinn dubh nan guadan!"

"Ni e na 's urrainn da, nis, a bhrìodal nan daoine, feuch am faigh e aon uair eile aig a ghlùin iad, los cothrom math fhaotainn air aon sgailc dheireannaich a thoirt daibh, agus crìoch a chur orra."

"Cha 'n fhaigh e sin," arsa Cailean, "ged a chuireadh e bhean g' ar pàigheadh a h-uile Sathurna, agus cleas na Bana-Ghòrdonaich a dhèanamh, nuair a thog i 'n réiseamaid: an tasdan a chur eadar a dà bhile bhòidhich."

Thug an dùbhlan leis an d' thubhairt Cailean Ruadh so, gàir air na bha stigh.

## CAIBIDEIL XVII.

### AM MARSANTA GALLDA AIR CHALL.

Nuair a shìolaich iad a sìos gu réidh sheanchas a rithis, is a bha iad a' bruidhinn thall 's a bhos, thuirt Mac Iain Bhig as a chùltàimh : "Ciod è na smaointean aighearach a th' agaibh, a Dhòmhnuill? Chì mi fiamhgàire oirbh."

"Ha-ha-hà! Ho-ho-hó! Hi-hi-hì!" ghàir Dòmhnull saor còir le lachanach, gus nach mór nach do spreadh e, 's e toirt sgailc chruaidh le dhòrn air a ghlùin.

Sheall na bha stigh air, is dùil aig a h-uile fear gu 'm b' e féin a b' aobhar gàire.

"Ho-ho-hó!" arsa Dòmhnnll a rithis. "Bha mi dìreach a' smaointinn gu 'n robh mi faicinn Eóghan Roicein a' tighinn a thoirt an tasdain á beul na baintighearna le fhiaclan, is fheusag mhór, ròmach, làn de sheile 's de shùgh an tombaca. Ho-ho-hó!" Is ghàir na bha stigh, is a h-uile fear a' cur a chuid féin ris.

An teis-meadhon a' chridhealais có thàinig a steach ach Seònaid Bhàn na h-Atha. Thachradh leithid Seònaid glé thric air duine

anns gach dàrna baile beag 'sa Ghaidhealtachd ; agus cha 'n ann idir a' fàs tearc a tha iad. B' e té de 'n fheadhainn i a bha car coma dhith féin, coma dé theireadh i, 's i luideach, gliogach, neo-sgiobalta 'na h-aodach 's 'na giùlan, agus daonnan a' tarruing á cuideiginn.

"Thig air t' aghaidh, a Sheònaid," arsa Cailean Ruadh.

"An dà, gu dearbh, tha sin, a rùin, cunnartach dhòmhsa, far am bheil uiread de fhir," arsa Seònaid, 's i toirt sùl air Eachann.

Ghabh Eachann sud chuige féin 'sa mhionaid, 's a cheart cho math leis sgailc 'sa chluais, ri bhi tilgeadh bhan air, no cur gin as a leth.

"An dà, 's ann duit féin nach 'eil an cùram ; cha 'n 'eil thu cho miannach," ars Eachann, 's e tarruing na pìoba le glamhaichean a chumail air falbh na feirg.

"U ! 'Ille ! Cha 'n 'eil fhios a'm ciod è dhèanadh tu idir na 'm faigheadh tu an cùil mi," arsa Seònaid ; is ghàir i féin is càch gus an do ràinig iad an smior-cailleach aig Eachann.

"Na 'm faighinn an cùil thu !" ars Eachann, "dheanainn car-snìomhain a chur ann ad amhaich, nach tigeadh as gus am biodh tu falbh feadh a' bhaile coltach ri caora anns

am biodh an sùisdean. Thusa, sheana chrog liath, le d' dhosan odhar, ribeach a' crathadh mu d' shùilean mar gu 'm biodh bad feòir an aodann stalla."

Leis cho guineach 's a labhair Eachann, cha robh duine stigh nach do raoic a' gàir-eachdaich, is cha b' e lachan Seònaid féin bu lugha.

"Ho-hó! Eachainn, eudail," ars ise, 's i sìneadh a làimhe chuige, "nach fhaod thu breith air làimh dheis orm. Cha toir do bhòidhchead á cuideachd thu na 's mò na mi féin. An sud i!"

"Gabh am mach á so, a sgiùnach bhuidhe, no cuiridh mi sop teine riut. Thusa 'gad choimeas féin ri duine 'sam bith! Thusa, a sheana chearc ribeach nan dùnan, le d' chlabail, gus am bheil car cam air tighinn am bus dubh nam breug agad. Fàg mo rathad! Fàg mo rathad, ialtag na h-oidhche, no, dìreach, tarruingidh mi 'n amhach agad. Teich; teich!"

"O, Mhoire, Mhoire!" arsa Seònaid, 's i leum air cùl Chailein Ruaidh leis na h-obagan a thug Eachann chuice.

Chunnacas nach robh math Eachann a ruigheachd na b' fhaide; is thòisich seanchas

coitcheann thall 's a bhos, is daonnan sùil fhiar aig Seònaid air Eachann.

"Ach, fheara 's a ghaoil! ged tha sinn ri uimhir cridhealais, cha bu chòir dhuinn e, bho na thàinig mi gu 'm chuimhne. Nach 'eil e coltach gu 'n deach am marsanta Gallda bochd a bhàthadh."

"O, eudail!" ars a h-uile h-aon riamh. "Ciod e mar."

Bha Eachann, is dréin air, is fhiaclan geala ris, a' sealltuinn bho h-aon gu h-aon feuch an ann a' toirt a' char as a bha iad, is eagal air nach robh an sgeul fìor.

"O, eudail, a Sheònaid! Am faod mi do chreidsinn?" arsa Dòmhnull saor.

"O, da-rìreadh glan a tha mi. Fhuaras am paca 's a churrac an diugh féin air a' chladach. Chaidh ionndrainn o chionn dà latha, is tha iad a' smaointinn gur h-i an tuil a thug am mach bhàrr a' chlachain e an àm dol thar na faoghla, an duine bochd."

"Fhuair iad am paca?" ars Eachann.

"Fhuair," arsa Seònaid.

"'S a churrac?" ars Eachann.

"Seadh," arsa Seònaid.

"Bheil thu 'g ìnnseadh na fìrinn a nis?"

"A gheòbaire starrshuilich, shuaraich,

phliutaich, ghrànda, am bheil dùil agad gu 'n robh mise dol a thogail sgeul-bàis air truaghan 'sam bith, gun lochd?"

Thug na facail ghuineach aig Seònaid staiream air Eachann, 's e 'na shuidhe air a phaca.

"Cha 'n 'eil, a chreutair; cha 'n 'eil, a ghalad; cha 'n 'eil, a Sheònaid. Tha mi 'gad chreidsinn. Tha, tha;" theireadh esan fhad 's a bha ise bruidhinn.

"Ho-ho-hó!" arsa Mac Iain Bhig. "Cha bu chòir domh bhi gàireachdaich; ach tha 'n fhoighidinn a th' aig Eachann an dràsd a' cur ionghnaidh orm. O, chlann, eudail!"

"Tha," arsa Cailean Ruadh. "Cha sgal cù ged bhualadh tu cnàimh air. Tha 'n naidheachd a' còrdadh ris."

"Cha 'n 'eil dùil a'm nach 'eil," arsa Dòmhnull saor.

"'S e sin a th' ann," arsa Seònaid. "Cha bhi bàs duine gun ghràs duine. Tha 'n dùthaich so nis am mèinn luideagan Eachainn féin; agus cha chreid mi nach luideagan caithte is motha th' aige."

Ach bha Eachann cho toilichte am marsanta Gallda dh' fhàgail an rathaid air 's gu 'm fuilingeadh e Seònaid air cho geur 's gu 'n loisgeadh i air. Agus, air a' cheann mu

dheireadh, 's ann a dhanns e le toileachadh air an ùrlar. Ach bha leisgeul ri ghabhail.

"Haoi!" ars esan, "fhuair mi mo dhùrachd mu dheireadh. Dh' fhalbh e; is feamainn Loch Shìonaba eadar sinn is e."

"Tud, tud! Mo nàire, Eachainn; cha chòir duit bruidhinn mar sin air do chomh-chreutair. Na bruidhinn ach gu math air a' mharbh," arsa Dòmhnull saor.

"An dà, tha mi creidsinn nach bi leac air co-dhiùbh. Cha d' éirich corp riamh á Loch Sìonaba, rud a tha glé neònach," arsa Mac Iain Bhig. "Cha bhiodh e uair an uaireadair an grunnd an loch nuair bhiodh e cho garbh ri each le conachagan."

"Conachagan!" ars Eachann, 's e 'g éirigh 'na sheasamh a dh' fhalbh. "Creid thusa mise, Bhig Mhic—Iain Bhig—Mhic Bhig Iain——"

Ghàir na bha stigh leis na h-oidhirpean a bha Eachann, 's e liotach, a' toirt air "Mac Iain Bhig" a ràdh, rud nach d' amais e ceart, ach annamh, riamh air, is Mac Iain Bhig féin a' call a lùiths a' gàireachdaich.

"Co-co-dhiùbh; biodh t' ainm mar a thogras e, creid mise; tha mi 'g ràdh nach 'eil conachag an grunnd Loch Shìonaba a chuireadh gnos air an rud ud. Ciod è bha i

dol a dh'fhaotainn air, far nach robh ach cnàmhan? Nach e sin a chuir 's nach fhàg e sud!"

"An dà, gu dearbh," arsa Seònaid, le gàire goirt magaidh; "'s e gort is acras a bhiodh air a' chonachaig a bheireadh aghaidh ort féin, Eachainn. Cha 'n 'eil dùil a'm, a rùin, nach cocadh a' bhiorach féin a sròn uair no dhà mu 'n toireadh i làmh ort—ha-ha-hà—is, gu dearbh, cha 'n 'eil i tòrmasach."

A h-uile toileachadh gu 'n robh air Eachann, dhùisg sgaiteachd Seònaid an t-sean bhoinne beò ann. Bha e sealltainn oirre air fhiaradh mar gu 'm biodh cù coimheach 's e dranndail; is loisg e oirre:

"A! cuist, a sheann lair-chaibe, na craois ghlagaich, gun phine. C-c-có idir a thigeadh faisg ortsa, a thairbh nan sìolag? Thusa bruidhinn! Cha laigheadh cuileag ghorm no cruimh féin ort an latha 's teotha 'san t-samhradh, a shean mhuc-bhiorach, gun bhainne, gun àl!"

Leis an so a ràdh thug Eachann an dorus air, 's e smutail; is Seònaid a' glaodhaich as a dhéidh: "Bha tuillidh 's a chòir de ghamhlas agad do 'n fhear Ghallda. Cha 'n 'eil fhios nach tu féin a thàinig ris, Eachainn. Feuch nach dean iad ort mar a rinn iad

air Seumas a' Ghlinne: do chrochadh air amharus. Ho-ho-hó!"

"Cuist, a bhior-chroich!" ars Eachann; is am mach ghabh e.

Is fada o nach cual Eachann naidheachd a chòrd cho math ris, ri naidheachd Seònaid. Cha d' fhàg e tigh tioram 'san dùthaich nach biodh e 'g ìnnseadh an droch dhuine bha 'san fhear Ghallda. "Is mur bitheadh e mar sin," theireadh esan, "cha d' éirich dha mar dh' éirich."

## CAIBIDEIL XVIII.

### FATHUNN AIR CAILEAN.

Mar a shocruicheas cuan an t-samhraidh an déidh doinionn gharbh a' gheamhraidh, shocraich an dùthaich a sìos beag air bheag an déidh na chaidh ainmeachadh 's na chaidh seachad 'san sgeul so. Bha rud ùr a' tachairt an dràsd 's a rithis, ach nuair bhiodh e seachad, bhiodh e air a dhì-chuimhneachadh ré ùine bhig, a cheart dòigh a dhì-chuimhnichear bàs coimhearsnaich ionmhuinn.

Sguir fògradh an t-sluaigh. Fhuaras mac agus dà nighinn an caisteal Dhùin-àluinn. Chaill am Ministear Mór, còir, àite, is bha fear ùr 'sa chrannaig. Chaidh Mór Bheag a chur g' a togail am fòghlum, ma b' fhìor, do Shasunn ; ach cha robh fhios c' àite. Bha a' Bhan-fhrangach aig bun na cùise. Dh' fhàg Màiri Nic Griogair 's a sean mhàthair an dùthaich, cuideachd, is cha robh sgeul orra o chionn ùine. B' i a' Bhan-fhrangach a b' ùghdar dha so mar an ceudna. Chuir i r' a sùil ìnnleachd a ghiùlan am mach, is cha ghabhadh sin dèanamh gun a' chraobh a leagail còmhla ris an nead a chreachadh,

's an cuachan a sgapadh ris na gaoithean. Dh' aobharaich i 'n dà chuid.

Thug Cailean òg thairis air. Bha litrichean tric eadar e féin is Màiri. Cha robh té bha falbh no tighinn nach robh Dùn-àluinn a' glacadh bho 'n phosta bhàn 's 'ga leughadh. Dh' fheumadh am posta a bhi ùmhail, 's gun mhionagamaid a ràdh, no cha ghleidheadh e àite no clach d'a dhùthaich. Cha robh dìon aige.

Nuair chunnacas gu 'n do sheòl Cailean do thìr chéin, chaidh an aona chomh-cheangal a bha eadar e féin is Màiri a ghearradh gu h-obann, le bhi losgadh an cuid litrichean an déidh an leughaidh. Chaidh a thuigsinn air gach taobh ciod è bu chiall do 'n stad; ach bha iad fada bho chéile, 's gun chomas leas-achaidh air an àm.

Chaidh an ìnnleachd a dhealbh gu math is cha do ghéill i. Nuair a chaidh Màiri a chur air falbh, chaidh an gràinne-mullaich a chur oirre air fad, agus gu diongmhalta. Chaidh an diong a chur gu h-amhaich is bha 'n sgar-adh coimhlionta.

Bha dhìth air a' Bhan-fhrangaich a gineal féin a bhi riaghladh an Dùn-àluinn. Bha i nis air ceann na slighe. Bha fear Dhùin-àluinn mar mheall creadha 'na làimh ; agus

bha e 'na comas an cumadh thogradh i a thoirt air nuair chìtheadh i 'n t-àm iomchuidh. Bha Mór Bheag agus Cailean as an rathad. Cha robh fios aice ciod è a' chùil bheag bhlàth a dh' fhaodadh a bhi 'n cridhe an athar daibh; agus leis an sin, an earalas gu 'n robh nàdur féin a' fadadh leis an diorabhaig bu lugha an t-sradag bheag bheò a dh' fhaodadh a bhi' na chom daibh mar a shliochd gun mhàthair, dh' fheumadh i feitheamh agus fuireach le foighidinn gus an séideadh ùine as i, mu 'n toireadh i an ath cheum. Nuair chìtheadh i gu 'n do thalamhantaich a h-uile droch mheanglan a chuir i an ùir na foill 's an uilc, an sin gheibheadh i mu 'n cuairt air a' bhreòcail bhochd a bh' aice air a corragan, gus an sìneadh e thairis gu buileach, do 'n t-sliochd a bh' aige bhuaipe-se, oighreachd Dhùin-àluinn is na bh'air 'na h-uachdar 's 'na h-ìochdar. B' e sin a beachd. Ach cha robh an t-àm abuidh, agus bha cunnart gu 'n leagteadh amharus oirre.

Ach thàinig sgeul a' bhròin do 'n dùthaich; sgeul a' bhròin do 'n dùthaich, ach sgeul a' ghàirdeachais do bhean Dhùin-àluinn. Thàinig naidheachd bàs Chailein òig.

Bha Baintighearn Dhùin-àluinn aon latha 'na suidhe leughadh paipeir naidheachd,

nuair thug i leum air an ùrlar, le cridhealas is aoibhneas 'na gnùis. "So, so!" ars ise, 's i crathadh a' phaipeir an subhachas anabarrach. Sheas i a' leughadh an rud air an do rug a sùil bhradach. "So! cuiridh so mo shaothair an giorrad. Stad; so e cinnteach gu leòir:—

"'Tha iomradh air tighinn á ceann-a-deas na h-Aifric gu 'n deach an long bhrèagha *Earl of Dunmore* a chall air an t-slighe bho 'n Cheap gu Astraillia. Cha do shàbhaladh duine de na bha air bòrd; agus tha sinn duilich a ràdh gu 'n robh Cailean òg, oighre Dhùin-àluinn, air an àireamh.

"'Thàinig an t-iomradh oirnn bho urrainn anns nach fhaodar teagamh a chur; agus dhaingnicheadh duinn e leis an fheadhainn d' am buineadh am bàta.'"

"Ho-hó!" ars ise, 's i crathadh a' phaipeir os a cionn; "fhuair mi mo dhùrachd am fad so co-dhiùbh. Ho-ré! Is ma bhitheas saoghal aig mo mhac-sa, bidh mo shliochd air rìgh-chathair Dhùin-àluinn. Eachann Dhùin-àluinn. Eachann Dhùin-àluinn! Ha-hà! Nach math a chòir air oighreachd athar—oighreachd a' bhumalair mhaoil! Chuir mi feadhainn a b' fhèarr na e uimpe sud," 's i cur am mach a corraig 's a' feitheamh

oirre. "Chuir. Agus math dh'fhaoidteadh gu 'n cuir fathast—ha-hà!—na 'n robh fhios aig an amadan chluasach air. Ach có tha 'n so?"

Thàinig Dùn-àluinn féin a steach, is chuir e làmh gu blàth mu 'n cuairt oirre, is shuidh e air cathair, is tharruing e air a ghlùin an éirisg fhallsach.

"Ciod è tha 'n so? Ciod è th' ann, a rùin? Ciod è tha cur ort? Tha thu air do chur mu 'n cuairt. Ciod è th' ort? Tha blàth a' chaoinidh air do shùilean. Ciod è tha cèarr?"

Bha e air bhior, 's an teine air a chraiceann gus an do bhruidhinn i.

"Ochan, ochan! Tha mi cho duilich. Cailean bochd! Seall sud! Cailean bochd amaideach! a dh' fhaodadh a bhi gu socrach, sàbhailte aig an tigh, agus an cùrsa nàdurra a' seilbh oighreachd bhrèagha Dhùin-àluinn. Leugh, a rùin. Is gann tha mi creidsinn mo dhà shùil."

Leugh Dùn-àluinn am paipear. Thàinig seòrsa tiomaidh air; ach cha d' thàinig na chuir móran a nunn no nall e.

"Hm!" ars esan, "cha 'n 'eil atharrach air. Companach an amadain! Cha b' urrainn na

b' fhèarr éirigh dha. Cha b' urrainn ; cha b' urrainn."

Dh' éirich e a shràidimeachd air an ùrlar, 's a làmhan fo chrios an fhéilidh, mar bu ghnàth nuair bhiodh e cur cainnt air a smaointean.

"Cha 'n 'eil atharrach air, a ghaoil. Rinn sinn ar dleasnas ris le chéile ; is ma thàinig air a chùl a thoirt ri dhachaidh 's ri chuid, cha robh aige r' a thagradh ach e féin a mhàin. Rinn sinne ar dìcheall ris, is cha 'n 'eil criomachair againn an diugh oirnn féin."

Na bu mhiosa na sud cha do chuir an naidheachd air. Chuir e làmhan mu mhuineal na mnatha is phòg se i.

Bha ise gabhail oirre bhi anabarrach duilich. Shil a sùilean ; ach bhuineadh e do 'n dreuchd a chleachd i, comas a bhi aice air bior-chòmhla nan deur fhosgladh gach uair a fhreagradh dhith. Fhreagair e an uair so dhith ; ach nuair chaidh Dùn-àluinn am mach, chuir i réis d' a teangaidh am mach as a dhéidh.

Cha b'fhada gus an do dhi-chuimhnicheadh Cailean òg anns a' chaisteal. Ach cha do dhi-chuimhnicheadh cho goirid anns an dùthaich e, anns am bu mhór miadh air, far an

robh dùil ri e thilleadh uaireiginn mar uachdaran ceanalta air oighreachd athar.

Ach bha iad uile air chùl an naidheachd. Bha Cailean òg gu seasgair, sàbhailte an New Zealand.

Anns a' cheud dol am mach, chaidh e do cheann-a-deas na h-Aifric. An déidh mu bhliadhna thoirt an sin, rinn e suas inntinn gu dol gu Astraillia, agus phàidh e rathad leis an *Earl of Dunmore*. An oidhche mu 'n do sheòl am bàta, chaidh e féin is companach no dhà a chur seachad cuid de 'n ùine an cridhealas; ach, air dhòigh air choireiginn, chaill e 'm bàta 'sa mhaduinn. Gun sùil a thoirt an rathad duine, chaidh e air tòir agus fhuair e bàta eile. Mar dh' éirich riamh do fhear an t-saoghail fhada, dh' éirich do Chailean air an uair so. Shàbhail e a chall an t-soithich, a bheatha dha; agus mur a bhiodh gu 'n do sguir e sgrìobhadh air fad, a thaobh 's gu 'n do thuig e nach robh a chuid litrichean a' ruigheachd an cala, cha bhiodh a chuideachd fo dhubhar air a' chùis. Ach anns an t-suidheachadh a bh' ann, chunnaic e nach robh comas air leasachadh gus an tilleadh e féin: rud a chuir e roimhe a dhèanamh na bu luaithe na dheanadh e, na 'n robh comh-sgrìobhadh comasach eadar

e féin 's an té air an robh a chridhe glan an geall.

Chuir e greis seachad an Astraillia aig an òr. Mar mhóran eile, cha robh aige ach "sìos agus suas," ged is ann a' buidhinn beagain a bha e. Ach thàinig iomradh mór air tuill òir anabarrach beartach a bhi air am brath an New Zealand; agus rinn Cailean agus companach dìleas—gille Sasunnach ris an do thachair e—suas falbh ann.

Dh' oibrich iad le chéile uine mhór an New Zealand, a' cosg anns an dara toll móran de na bhuidhneadh iad anns an toll eile. Cha robh coltas dìreadh ris orra a' cladhach am measg beanntan móra, brèagha New Zealand. Bha àireamh mhór dhaoine ann, 's iad a' falbh 's a' tighinn a h-uile latha. Bha Ard-riaghladh na dùthcha a' tairgseadh £150 do dhuine 'sam bith a bhrathadh an t-òr. Bha cho math ri cùig ceud deug fear anns a' champa mhór so am measg nam beann; ach cha robh fear dhiubh nach robh a' dèanamh a dhìchill air a' gheall a dhleasadh le bhi falbh, paidhir an sud 's an so, am measg nam beann, far nach do sheas duine geal riamh roimhe, a' rùrach gu dìcheallach; ach bha e fàilleachdainn orra.

## CAIBIDEIL XIX.

### MÒD 'SAN FHÀSACH.

Aon fheasgar an sin, thug fear Sasunnach d' am b' ainm Perkins, a thàinig do 'n champ feasgar roimhe sud, Cailean a leth-taobh, is thubhairt e ris: "A nis, ìnnsidh mi rud dìomhair duit ma ghabhas tu mo chomhairle; agus pàighidh e dhuit."

"Seadh! Ciod è th' ann?" arsa Cailean.

"Bheir mi féin 's mo chompanach an so thu féin agus do chàirdean far am faigh sibh an t-òr 'na thòrran. Nach fhaigh?" ars esan, 's e sealltainn air a chompanach. Ach cha do rinn a chompanach ach nodadh le cheann, 's e cagnadh sop feòir.

"Bruidhnidh mi ri m' chompanach, ma tà," arsa Cailean.

Ghlaodh Cailean a chompanach, is chaidh an ceathrar gu seanchas le rùn dol an comh-bhoinn mu 'n ulaidh a bh' air bhrath aig an t-Sasunnach, Perkins.

"So agad mo chompanach-sa," arsa Cailean.

"O, tha mi—ciod è—tha mi toilichte eòlas a chur ort," 's e breith air làimh air.

Co-dhiùbh, 's e 'n còrdadh gu 'n d' thàinig iad: gu 'm falbhadh iad gu follaiseach, is leanadh na thogradh iad, ach gu 'n robh aca ceud gu leth punnd Sasunnach a thoirt do Pherkins an làrach nam bonn, agus ri e féin agus a chompanach a bheathachadh fad na slighe gus an ruigeadh iad an t-òr.

Anns a' mhadainn mhoich, bha 'n camp uile air a chois. Chaidh eich acfhuinneachadh; pailliunan a phasgadh; carbadan a chur 'nan uigheam; is an tiotan bha réiseimeid anns an robh seachd ceud fear air ceann an rathaid, agus Perkins mar cheannard 'gan treòrachadh.

Bha móran 'sa chuideachd aig an robh teagamh am Perkins. Bha beagan aig Cailean féin ann, cuideachd, leis an stadaich a bha 'na bhruidhinn nuair thug e a chompanach m' a choinneamh. Ach bha riaghailtean nam mèinneadairean làidir, daingeann, neo-mhathach, agus neothar-thaing òrdail. Bha fios aig Perkins air an sin. Bha fios aige, cuideachd, na 'n deanadh e foill no cluip 'sam bith, gu 'm faodadh e bhi, a réir lagh ghnàthaichte nan campan, a bha fad air falbh bho riaghladh sìobhalta agus bho chàlachadh 'sam bith, gu 'm faigheadh e 'm peanas a b' fhaide mach: bàs.

Tha h-uile gnè dhaoine air am faotainn

an campan de 'n t-seòrsa so, is tha e air a luthasachadh le Ard-riaghladh na dùthcha na mèinneadairean a dheanamh an laghannan féin, ach an giùlan am mach gu cothromach, ceart. Mur a biodh a' chùis mar sin, cha bhiodh e furasda riaghailt a ghleidheadh idir far am bheil, gu tric, móran dhaoine air theicheadh o cheartas, agus móran eile a bh' air an daoradh air son a h-uile seòrsa croin. Cha robh Perkins eu-coltach ri fear dhiubh so.

Ach, co-dhiùbh, lean siad e. Bha iad a' stad a champachadh anns a h-uile h-àite, agus aig gach uair, a dh' iarradh esan. An ceann a' cheathramh latha, is iad ag imeachd troimh dhùthaich fhiadhaich, uaignich, thuig iad gu 'n robh Perkins air tì teichidh. 'Na dhéidh so chaidh freiceadan a chur air. Cha robh oidhche nach robh dithis fhear air an cur air leth, le 'n dagachan, a dh' fhaire nan carbad anns an robh e féin agus a chompanach a' cadal.

Air feasgar an t-seachdamh latha, ràinig iad àite nach rachadh an eachraidh na b' fhaide. Champaich iad 'san oidhche 'san dòigh àbhaistich ; ach chaidh sùil na bu ghéire air fad a chumail air na treòraichean air an oidhche so. Chunnacas gu soilleir nach

robh Perkins ach a' deanamh cùis-mhagaidh dhiubh, agus nach robh fhios aige féin no aig a chompanach c' àite 'n robh iad a' dol, agus nach do rinn iad ach a bhi leantainn orra gus am faigheadh iad fàth air teicheadh. Cha robh a nis dol a nunn no a nall aca. Bha an cullachas taisbeanach dhaibh féin 's do 'n t-sluagh mhór a mheall iad—co-dhiùbh, a mheall Perkins; oir cha robh a chompanach a' gabhail móran turais ris a' chùis.

Fad an fheasgair bha Perkins gu sunndach, aoibheil. Sheasadh e gu spaideil an làthair nam mèinneadairean, 's a phìob thombaca 'na bheul, is chocadh e chorrag an taobh a bha iad a' dol, is dh' ìnnseadh e coltas na dùthcha air cùl na beinne b' fhaide air falbh. Is math a bha iad a' tuigsinn a thratan agus bha a bhlàth 'sa bhuil. Ged nach robh na mèinneadairean a' leigeadh orra gu 'n robh iad 'ga chluinntinn, chuir iad freiceadan dùbailte air a charbad an oidhche so. Bha Perkins an staing; is bha fios aca gu 'm feuchadh e h-uile alt is ìnnleachd a bha 'na chom 's 'na cheann gu faotainn as mu 'n tigeadh an latha. B' e sud an t-àm ma bha àm ri tighinn.

Cha bu lugha na barail na cuideachd. Air cho furachail 's gu 'n robh an luchd-faire,

fhuair Perkins sniadadh am mach as a' chairt 'san deach e chadal, agus snàgan air a mhàgan anns an dorcha, gus an d' fhuair se e féin fhalach fo thé eile glé fhaisg air oir a' champ. Cha robh ach mu fhichead slat eadar e 's a' choille; is na 'n d' fhuair e innte 'san dorcha bh' ann, thug e car mu thom dhaibh gu sgiobalta.

Ach mhothaichteadh dhà, agus am mionaid bha a' chairt fo 'n robh e air a cuartachadh. Nuair chunnaic e gu 'n robh coltas air a bhi 'n sàs, cha robh e ach a' leum air ais 's air aghaidh air a mhàgan fo 'n chairt, mar gu 'm biodh radan, a' sealltainn air son bealaich. Ach a h-uile taobh air an sealladh e, cha 'n fhaiceadh e ach baraille gorm daga air a làn-ghleus an cocadh r' a chlaigeann. Bha e 'n sàs. Cha robh feum a bhi stadhagail, is thug e suas, 's e raoiceadh mar gu 'm biodh boc.

Bha fios aige air truimead a chionta, agus bha barail aige ciod an dìoladh a rachadh a dhèanamh air. Bha e an staid chruaidh, agus cha 'n 'eil teagamh nach robh fhaireachdainnean na bu mhiosa le e bhi air breith air agus e faicinn saorsa, 's a làmhan sgaoilte roimhe 'sa choille dhuirche.

Chaidh a cheangal agus a thilgeil d' a

chairt féin. An la-arna-mhàireach bha e ri fheuchainn agus ri pheanasachadh a réir na cionta rinn e.

Tha mèinneadairean air an cunntas 'nan daoine borba, mi-riaghailteach. Cha 'n 'eil teagamh nach 'eil móran 'nam measg de dhaoine riasgail, cronail, marbhtach, iomruagte, agus eucorach anns a h-uile dòigh 'san gabhar eucoir. Ach cha 'n fheumar an t-iomlan a mheas orra sin. Tha 'n roinn mhór diubh 'nan daoine cho iomlan cheart, ionraic 's a gheibhtear an àite 'sam bith.

'S iad so tha riaghladh na h-eilthir; is tha iad a' dèanamh laghannan teann, cruaidh, diongmhalta, neo-mhathach, a ghiùlaineas peanasan goirte 'nan cois, 's a chuireas fiamh air a' chiontaiche iomruagte is motha.

Dhleasadh cionta Pherkins bàs: ach théid na mèinneadairean cho òrdail an cois an gnothuich 's nach téid neach a dhaoradh gun e bhi air a dheagh dhìon, biodh a chionta mar a thogras i.

Shuidh a' chùirt gu h-òrdail air Perkins. Chaidh Eireannach, d' am b' ainm Mac Ceallaich, a chur g' a chiontachadh; agus chaidh Cailean òg Dhùin-àluinn a chur g' a dhìon. Chaidh cùig fir dheug a chur air leth le croinn, a thoirt breith air a' chùis, agus

triùir fhear reusonta, ghrunndail, thuigseach a thaghadh a chum na binn a thoirt am mach.

Cha do shuidh riamh an Dùn-éidinn no an Lunnainn cùirt a b' òrdaile, a bu shoineannta, a bu shuimeala, no a bu shuairce, na shuidh an seachd ceud mèinneadair an là ud a dh' fhaicinn an comh-chreutair 'ga fheuchainn a thaobh cionta bha dleasadh a' pheanais bu mhotha a bha 'n lagh a rinn iad féin a' giùlan : bàs. Bha iad faicilleach air cud-throm na cùise, na daoine treuna so. B' e sealladh mór annasach a bh' ann : seachd ceud mèinneadair air an dubhadh le gréin theth New Zealand, le 'm bótainnean àrda, am briogaisean crioslaichte, is muilichinnean truste, an léintean dearga a' leigeadh ris gàirdeanan garbha, ruganta, righinn ; agus tigh na cùrtach gun mhullach ach an speur gorm, gun ùrlar ach an talamh tioram, gun straille ach brat uaine de 'n fheur 's de 'n dìthean, is na craobhan móra le 'n geugan sgaoilteach fo dhuillich thruim is fo bhlàth, a' cur sgàile bho theas gréin loisgich New Zealand, air a' chuideachd mhóir so.

Dh' éirich Mac Ceallaich a dhìteadh a' phrìosanaich, agus rinn e 'n dleasnas cud-thromach gu neo-sgàthach agus gu ceart. Am measg na thuirt Mac Ceallaich, ars esan

ris an luchd-bhreith anns a' chrìochnachadh: "Tha e nàdurra gu 'm biodh truas agaibh ris. Tha e nàdurra gu' m biodh faireachd-uinnean agaibh dhà; ach cha 'n fheum buaidh a bhi aig sìon de na rudan sin oirbh. Feumaidh sibh a h-uile ni dheth sin a ghlas-adh am mach as ur n-inntinnean, agus seallt-ainn dìreach an clàr an aodainn air ceartas. Tha gach duine de 'n chinneadh-dhaonnda dligheach air ceartas. Tha 'n duine so, mar an ceudna, dligheach air ceartas; ach gun na 's motha, no, gun teagamh, na 's lugha na ceartas. Thugaibh an aire, a chàirdean, nach bi sibh ag amalladh ceartais agus tròcair am measg a chéile. Cha 'n è sin ur gnothuch-sa idir; oir, gabhaibh beachd: ged a tha, mar a thubhairt mi, gach duine de 'n chinneadh-dhaonnda dligheach air ceartas, cha 'n 'eil a h-uile duine idir dligheach air tròcair. Cha bhuin a' chuid sin de 'n chùis duibhse. 'S e ceartas a th' agaibhse r' a dhèanamh. Tha fios agaibh air ciont an duine so. Tha fios agaibh air an fhoill eucoraich, uilc, fhallsa, mhilltich, challdaich a chluich e air a' chuideachd mhóir so air son a bhuannachd féin. Tha fios agaibh, cuid-eachd, gu 'n do ghabh e 'n aon dòigh, 's gu 'n do chleachd e an aon ìnnleachd leis

am b' fhasa dha an sluagh mór neo-chiontach so a mhealladh, agus a spùinneadh. Feumaidh sibh sealltainn air a' chùis 'san rathad sin.

"Tha fios agaibh air an t-suidheachadh anns am bheil mèinneadairean mar tha sinne, a' cosnadh ar n-arain lathail am measg nam beanntan móra air iomallan an domhain, fad as o fhasgadh 's o dhìon laghan sìobhalta a' chàlachaidh. Cha 'n 'eil dìon eile oirnn ach ar reachdan féin, agus na reachdan sin air an dèanamh a fhreagradh air ar suidheachadh, teann, cruaidh, neo-mhathach; oir, mur a biodh dìon làidir, daingeann againn oirnn féin, bhiodhmaid daonnan am mèinn chealgairean de 'n t-seòrsa so. Feumaidh sinn, ma tà, bhi air ar dìon bho 'n t-seòrsa dhaoine so.

"Bhris an duine so air gàradh dìon cho àraidh 's a th' againn. Rinn e, le thratan, giollachd agus liodairt oirnn; agus, mar a tha fhios agaibh, dhleas e bhi air a pheanasachadh gus a' chuid is fhaide mach, agus eiseimpleir a dhèanamh dheth, a dhìonas sinne bho chealgairean de sheòrsa aig àm is fhaide mach. Tha mi, a chàirdean, a' fàgail na cùise 'nar làmhan-sa. Tha mi 'n dòchas gu 'n toir sibh a h-uile ceartas dà,

agus gu 'm faigh sibh am prìosanach ciontach gu h-aon-ghuthach. Tha mi 'ga fhàgail fo 'r meachainn."

Dh' éirich an sin Cailean òg 'na sheasamh. Cha chluinnteadh mionagamaid am measg an t-sluaigh. Bha iad uile faicilleach air a' chùis chudthromaich air an robh iad 'nam fianuisean, is bha tosd trom, marbh mar sgàil-bhrat thairis air na h-uile, 's an t-ionad iomallach, uaigneach, anns an robh iad, air fìor iomall an domhain mhóir a' daingneachadh nuarrantachd na làraich a bh' aca r' a seasamh.

Bha Cailean air a mheas 'na dhuine pongail, deas-bhriathrach, ionnsuichte; agus cha robh duine air a mhealladh anns an òraid cheutaich a thug e seachad.

Ars esan, 's e dol air aghaidh: "Tha mise ag aideachadh, a dhaoine, gu 'n do rinn an duine bochd, mi-fhortanach so, eucoir mhór. Tha mi ag aideachadh gu 'n do chuir an fhoill a chluich e oirnn gu dragh is gu cosgais sinn air fad, is gu 'n do chaill sinn móran ùine is tighinn-a-steach air a thàilleamh. Tha mi ag aideachadh gu 'n toill ciont de 'n t-seòrsa so an dearbh pheanas a tha 'n lagh a rinn sinn féin g' ar dìon bho cheilg, a' giùlan; ach, a chàirdean, feumaidh sibh smuaintinn air

staid an duine anns an àm anns an do ghéill e do 'n bhuaireadh làidir leis an do thuit e. Bha e, mar tha sinn féin, 'na choigreach truagh, aonaranach, an dùthaich chéin, a' siubhal bho àite gu àite, bho bhaile gu baile, bho champ gu camp, lom, falamh, gun airgead, gun obair, gun chàirdean, agus a h-uile seòrsa mi-fhortain a' tighinn tarsainn air a chasan a h-uile ceum a bheireadh e. A dhaoine, smaoinichibh ciod è 'n staid inntinn anns am biodh duine anns an t-suidheachadh sin. Bha fios aig Perkins glé mhath ciod è bha e dèanamh. Bha fios aige an cunnart a bha e ruith. Bha fios aige am peanas a gheibheadh e na 'm beirteadh air. Tha mi ag aideachadh a h-uile dad dheth sin. Ach cuimhnichibh-se nach ionann idir dòigh anns an seall an sàsach 's an seang air cron, no air reubainn, no air ciont, no air peanasan a tha comh-cheangailte riutha. Cha seall fear 'na éiginn air lagh, no air riaghailt, no air cunnart, mar a sheallas fear air a dheadh ghar. Tha 'n éiginn a' toirt an fhaobhair bhàrr a bheachdan air ceartas is air geanmnaidheachd, 's a' toirt a' ghath is bàsmhoire 's is pùinnseanta as a' chunnart is motha 'san urrainn da tuiteam.

"Cha robh eagal riamh air a' ghealtair

is motha 's e 'ga bhàthadh; agus tha 'n gealtair is motha cho math 's cho treun, 's cho neo-sgàthach ris an t-saighdear is fèarr nuair tha e sloisdreadh a chlaidhimh an teas a' chath.

"A chàirdean, atharraichidh suidheachaidhean sònruichte inntinn gach duine. Dh' atharraich an suidheachadh 'san robh e féin, an duine bochd so a th' air ur beulaibh mar chìocrasan lapach, anfhann, truagh.

"Feumaidh sibh beachd-smaointinn air a' phuing sin le cùram, le dleasannas, le bunamas, le bunntam, agus leis a h-uile h-alt is fèithe tha 'nar cridheachan, an àm ur cinn a chur r' a chéile 'san uaigneas, a thoirt breith air an duine so. A chàirdean, 's i m' athchuinge ruibh sibh a thoirt fìor aire ciod a th' agaibh r' a dhèanamh. Tha ciont an duine so follaiseach. Cha 'n 'eil àicheadh oirre. Ach air dh' aindeoin sin, feumaidh sibh a bhi air ur stiùradh le 'r coguisean, agus eadardhealachadh mór a chur eadar ciont th' air a dèanamh am priobadh na sùla le duine air bhoile le cruaidh-chàs, le éiginn, is le anacothrom, agus fo bhuaidh buaireis mhóir, 's gun spiorad ann aig an àm a sheasamh gu duineil 'na aghaidh. Feumaidh sibh, tha mi ag ràdh, eadar-dhealachadh a chur eadar ciont

anns an t-suidheachadh sin agus a' cheart chiont nuair a tha i air a giùlan am mach gu h-ìnnleachdach, agus air a roimh-smaointinn, 's air a roimh-aithris, 's air a dealbh gu sàmhach, cealgach, an dìomhaireachd. 'S i ciont an amadain an dara té; is ciont an aingidh an té eile. Smaoinichibh air an sin, a dhaoine, agus feuch nach toir sibh ana-cothrom d' ur comh-chreutair. Feuch nach bi sibh 'nur meadhonan air urchair a thoirt dà a steach do 'n t-sìorruidheachd an staid neo-uigheamaichte, gun chothrom tuilleadh air aithreachas, agus anns nach dean ur n-ath-smaointinn air a' chùis so, no ur cùl-ghairm air a' bhinn a thig am mach an so an diugh bho 'r cnuasachd-sa, feum no buil do 'n truaghan so gu bràth no gu sìorruidh.

"A luchd-breith, tha gnothuch cudthromach air a leigeil air ur guaillean! Ma théid an duine so a chur gu bàs, cuimhnichibh gur e ionndrainn màthar a th' ann. Cuimhnichibh air ur màthraichean féin, a tha beanntan móra is cuantan tonnach farsuinn a' sgaradh bhuaibh. Cuimhnichibh an t-oiseann beag blàth tha 'nan cridheachan dhuibhse. Cuimhnichibh cho cùbhraidh 's a tha 'n t-allaban is amaidiche thàinig riamh, do 'n

mhàthair chaoimh a thug dh' ionnsuidh an t-saoghail e, a thog air a broilleach e, 's a dh' altruim air a glùn e. Cuimhnichibh, ma tà, gràdh agus ionndrainn a mhàthar air a' chreutair so. Faicibh i 'na suidhe 'sa bhothan bheag, bhochd anns a' ghleannan uaigneach. Faicibh i 'na suidhe taobh na cagailt nuair tha gruaim air na sìontan, a' smaointinn c' àit 'eil a seachranaiche. Faicibh i feitheamh bho là gu là, is bho oidhche gu oidhche, am fiughair ri fios a bheò. Faicibh i 's a cridhe cùbhraidh blàth toirt leum le sodan gach uair de 'n latha, no de 'n oidhche, a thig gnog do 'n dorus, an dùil gur e 'n t-allaban a th' ann, air tilleadh gu broilleach blàth, tlusail a mhàthar chaoimh. Smaoinichibh oirre 'san staid sin, a chàirdean, nuair a bhios mac a cléibh a' cnàmh an ùir choimhich tìr chéin. Faicibh i nuair gheibh i fios a bhàis an déidh a bhi cho fad ag altrum dòchais. Faicibh i leis a' chridhe bhriste, bhrùthte. Faicibh i 'na suidhe a' tuireadh air an tullaich ghuirm 'sa ghleann, an t-alltan a' seinn coronaich thùrsaich am measg nan clachan troma, 's an raineach chaoin a' crom-adh a chinn an truas rithe, 's a' ghaoth anmoch a' gul leatha am measg nan stùc

glasa, loma, is sgàil-bhrat a' mhulaid air gach ni air an seall a' bhantrach o 'n do thearbadh a mac.

"A dhaoine, cha 'n 'eil an còrr agam ri ràdh; ach 's e m' athchuinge ribh a nis gu 'n comh-leagh sibh ceartas agus tròcair 'nur cnuasachd. Cha 'n urrainn sibh an duine so leigeadh ma sgaoil; ach is urrainn sibh peanas is lugha na 'm bàs a dhleas a chionta, a mholadh do na breitheamhnan.

"Tha mi nis 'ga fhàgail 'nur làmhan. Tha mi 'n dòchas gu 'n nochd sibh truacantas is tròcair d' ur comh-chreutair mi-fhortanach. Sin m' athchuinge."

Mu 'n do sguir Cailean, cha robh sùil thioram am measg an t-seachd ceud fear treun, foghainteach.

An déidh na h-òraid-dhìon chaidh an luchd-breith an uaigneas cùl cnuic bhig.

Air tilleadh dhaibh, dh' ainmich an ceann-ard gu 'n d' fhuaradh Perkins ciontach; ach gu 'n robh iad a' moladh do na breith-eamhnan a bhi cho tròcaireach 's a b' urrainn daibh ris.

Thug an sin na breitheamhnan am mach a' bhinn gu h-òrdail. B' e sin: gu 'n rachadh Perkins a sgiùrsadh air druim rùisgte, agus

gu 'n coimhlionadh a chompanach féin a' bhinn. Na 'n diùltadh e, sgiùrsadh Perkins esan. Na 'n diùltadh iad le chéile rachadh feadhainn a thaghadh as a' chomunn a sgiùrsadh an dithis, agus bhiodh am peanas na bu truime orra le chéile.

Chaidh Perkins a' rùsgadh 's a cheangal taobh a bheòil ri roth cartach. Chaidh slat fhada chaol a chur an làimh a chompanaich, agus òrdugh a thoirt dà laighe air.

Thog an gille an t-slat os cionn a chinn a tharruing na buille; ach anns a' mhionaid thilg e air an làr i.

"Cha dean mi idir e," ars esan, 's a ghuth air chrith. "Fuilingidh mi mi-féin a bhi air mo sgiùrsadh leis-san, no le h-aon 'sam bith eile; ach," ars esan, 's e togail a dhà làimh os a chionn, "Mise! Mise! Mise cha sgiùrs neach fo 'n ghréin."

Cha robh an sin ach e féin a chur an àite Pherkins, agus Perkins 'na àite-san. Rug Perkins air an t-slait. Dh' altaich e a ghàirdean, 's le gàire aingidh air fhiaclan, mar gu 'm biodh toil-inntinn air, cothrom fhaotainn air a chomh-chreutair a phianadh, tharruing e 'n t-slat le leithid de neart 's gu 'n robh srann aice dol troimh 'n ghaoith ; ach

mu 'n do ràinig a' bhuille, thug Cailean òg duibh-leum agus rug e air ghàirdean air.

"A dhearg chealgair," ars esan, 's e toirt chuaithe na slaite, "an è gu 'n deanadh tu e, an déidh e-féin, le chneasdachd, diùltadh a cheart pheanas a dhèanamh ortsa! Ach sin, sin, sin! Sin agad do dheadh thoilltinneas, a dhearg mhèirlich."

Thug Cailean do Perkins ceithir stràcan de 'n t-slait tarsuinn air an druim, cho math 's a b' urrainn da tharruing le dheagh ghàirdean righinn, agus Perkins a' raoiceadh mar gu 'm biodh beathach fiadhaich.

Chaidh an gille bochd eile a leigeil ma sgaoil gun dad a dhèanamh air; agus am meadhon na h-ùbraid, có nochd iad féin 'nan teis-meadhon, mar gu 'n tuiteadh iad as an adhar, ach ceithir earraidean air lorg Pherkins air cheann muirt an Wellington.

A réir riaghailtean nam mèinneadairean, cha 'n fhaodadh iad corrag a chur air gun an cead. Fhuair iad sin; ach an uair a sheall iad air a shon, cha robh ial deth an làthair. Chunnaic e na h-earraidean. Thuig e fàth an turuis, agus fhad 's a bha 'n ùbraid air shiubhal, ghabh e 'n cothrom, is thug e leum do 'n choille gun duine 'ga fhaicinn.

Bha 'n dorch air tighinn, 's a' choille tiugh, is cha robh feum dol as a dhéidh.

B' eun e bha 'n rib roimhe iomadh uair, agus a fhuair as; is bha fios aig na h-earraidean nach robh an New Zealand na bheireadh air, ach e idir a dh' fhaotainn ceum an toisich. Fhuair e sin, agus rinn e buil dheth.

Na dhéidh so, cha robh aig na mèinneadairean ach sgaoileadh gach rathad.

# CAIBIDEIL XX.

## TURUS AN ÀIGH.

Thug Cailean 's a chompanach féin orra gu sean mhèinnean am measg nam beann an àite iomallach eile de 'n dùthaich. Air an t-slighe, 's gun leò ach iad féin, bha iomadh cómhradh eatorra a dh' fhosgail sùilean Chailein air rud no dhà air nach bi ainm an ceartair.

"Tha mi cur sual-aithne air an duine ud," ars an Sasunnach, d' am b' ainm Warnock. "Tha mi cur sual-aithne air; agus is mór mo bharail gu 'n d' aithnich esan mise, cuideachd."

"An dà, gu dearbh," arsa Cailean; "smaointich mise rudeiginn, cuideachd. An d' thug thu 'n aire an stadaich a bh' air nuair chunnaic e thu. Chuir e ionghnadh mór ormsa; agus a dh' ìnnseadh dhuit na fìrinn leag mi droch bharail an sin féin air. Bha e mar gu 'n tigeadh glong air nuair thàinig sibh mu choinnimh a chéile."

Dh' innis an sin Warnock a naidheachd do Chailean; agus chuala Cailean rudan a dh' fhàg bodhar dall e. Bha e smaointinn

ged a thachradh toll òir air nach tachradh rud air cho feumail dà na a chompanach a thàinig e 'na lùib am fìor thuiteamas, agus a sheasadh an làthrach cho math dha là-eiginn eile, na 'm b' urrainn daibh idir dlùth leantainn r' a chéile—agus b' urrainn ; agus rinn iad e.

Aon latha sin, ùine mhath an déidh a' mheadhon-latha, cuideachd, ràinig iad na mèinnean air an robh sùil aca. Cha robh móran airgid air siubhal a h-aon de 'n dithis. Cha robh móran aodaich air an com, na bu mhò ; no idir caisbheart mu 'n casan goirte le sìor-imeachd is coiseachd feadh gharbhlaichean. Am beagan a bha 'n cùl an làimhe, bha e taisgte ann a h-aon de na bailtean móra ; is ràinig iad an ceann uidhe glé lom.

Cha b' i 'n naidheachd a b' fhèarr a bha rompa. Cha robh na tuill so pàigheadh ro mhath ; is cha robh misneach aca dh' fhuireach. Co-dhiubh, dh' fheumteadh an oidhche chur seachad. Dh' innis iad an suidheachadh do na mèinneadairean, is fhuair iad, neo-arthaing, còmhdhail mhath ; oir tha iochd is faireachduinn aig mèinneadairean da chéile, nach tuig duine nach d' thàinig anns an eismeil, agus nach creid fear-cois-an-tighe a chionn nach cluinn e, ach annamh, ach aon

taobh na ceiste; agus sin taobh na buirbe a tha mac-meanmna sgrìobhadairean a' cur am meud a chomh-fhreagairt air na beachdan a th' aig leughadairean gu nàdurra air sluagh a chomh-chruinnicheas as gach cèarn de 'n t-saoghal a dh' iarraidh an fhortain am measg bheanntan iomallach, air cùl an domhain, 's am mach bho lagh is bho riaghailt, is bho chàlachadh.

Nuair chunnaic na gillean dé bha rompa, cha robh 'nam beachd móran ùine chur seachad. Ach bha toll sònruichte ann, a chaidh fheuchainn iomadh uair gun mhóran air a shon. Chomhairlich na mèinneadairean daibh aon deuchainn mhath a thoirt dà fath-ast, is gu 'm beathaicheadh iad féin iad na 'm bu chall e.

An déidh àm dinneireach an latha sin féin, cha robh air no dheth ach tòiseachadh. B' e 'n tùrn fortanach daibh e. Mu 'n do sguir iad 'san oidhche b' fhiach iad tri cheud punnd Sasunnach am fear. Dh' oibrich iad an toll fad thri mìosan, agus dh' éirich e mach gu 'm b' e 'n toll bu bheartaiche 'san àite air fad. Cha robh fear a dh' fheuch e roimhe sud nach robh a' tighinn na b' fhaisge 's na b' fhaisge air an òr. An fheadhainn mu dheireadh a dh' fheuch e, thug iad a suas

deth, 's iad mu shè òirlich d' am fortan; agus réitich iad air fad an rathad do Chailean 's d' a chompanach.

'S e "Toll-na-h-éiginn" a bh' aig na mèinneadairean air an toll so, a chionn cha robh allaban a thigeadh an rathad nach cuireadh greis seachad ann air a thurus, seach bhi 'g itheadh aran nam mèinneadairean as a thàmh. Thug Cailean 's a chompanach sè mìle am fear á Toll-na-h-éiginn; agus cha d' thug iad a suas deth gus an do thuig iad nach robh an còrr fortain ann. Thug iad tumadh an àite no dhà eile an déidh so, agus bha daonnan fortan 'gan leantainn.

Smaoinich iad an sin, bho na bha iad le chéile air fàs 'nan daoine beartach, gu 'n toireadh iad sgrìob do 'n t-seann-dùthaich. Bha iad le chéile air allaban. Bha iad le chéile an suidheachadh gu 'm b' fhèarr daibh an cinn a thoirt fodha na leigeadh ris; ach bha cìocras mór orra, le chéile, an cuideachd fhaicinn.

Bha mhiann air Cailean faicinn mu 'n cuairt na h-oighreachd; ach cha robh math dha e féin a dhèanamh follaiseach do charaid no do choimheach; no, na 'n dèanadh, cha b' ann na b' fhèarr a thachradh dha. Is gann nach robh Warnock 'sa cheart shuidheachadh,

ged nach b' ionann seadh ; ach bha e caoin-shuarach air a shon sin am mach á gu 'm faiceadh e gun fhios do chàch ciod è mar a bha gnothuichean a' dol.

Cha robh, leis an sin, ach an aon dòigh air a' cheist fhuasgladh. B' e sin falbh am breug-riochd. Thaitinn am beachd so riutha le chéile ; agus cha robh teagamh aca, nach gabhadh iad barrachd tlachd anns a h-uile driodart a thigeadh iad troimhe : gu sònruichte an Dùn-àluinn, far an robh Cailean eòlach air a' bheag 's air a' mhór, air aosda 's air òg—co-dhiùbh de na dh' fhàg am fuadach 's am bàs air làraich dhiubh bho na dh' fhàg e a dhùthaich.

Rinn iad, ma tà, suas an inntinn. Thàinig iad a steach do bhaile-puirt ; chuir iad mìos seachad an sin 'gan cìreadh 's 'gan slìogadh féin, 's iad mar dhà loth pheallagaich an déidh a bhi cho fada am fiadhain am measg nam beann.

Ghabh iad an t-aiseag air luing mhóir bhrèagha ; agus anns an ùine àbhaistich thug iad aon uair eile an cas air tìr an Sasunn. Ràinig iad Lunnainn. Chuir iad a suas anns an tigh-òsda b' fhèarr 'sa bhaile ; agus 's ann daibh a b' urrainn, ged a b' aotrom pòca an

dithis an uair mu dheireadh a bha iad 'sa bhaile mhór so.

Bha Warnock aig an tigh an Lunnainn. Bha e cho eòlach feadh a' bhaile 's a tha 'm brìdean 'san tràigh. Bha móran chàirdean is luchd-eòlais aige ann; ach cha dèanadh se e féin aithnichte ach do fhìor charaid a dhèanadh falach-fodha air. Ach c' àite 'sam bith 'san rachadh e, bha Cailean daonnan cois air chalpa ris.

Bha aon charaid sònruichte aig Warnock anns a' bhaile; agus chaidh iad le chéile g' a fhaicinn. Dh' éirich e mach gu 'm b' e so tigh-céilidh bu taitniche 'san do thuit do Chailean bochd dol bho na dh' fhàg e Dùn-àluinn. Cha robh ach aon duine cloinne 'san tigh: caileag bheag mu aois dusan bliadhna; is bhiodh i daonnan a' toirt cridhealais do 'n chòmhdhail le bhi cluich na teud-chlàir. A chum am barrachd toil-inntinn a thoirt do Chailean, bhiodh i daonnan a' cluich fhonn a dhùthcha; agus ged a b' iad fuinn Ghallda féin a bh' annta, bha cridhe Chailein bhochd a' teodhadh riutha. Bha iad a' toirt dealbh na dùthcha gu taisbeanach m' a choinneamh. Bha e faicinn nan raointean móra, fraochach, 's nan sealgairean le 'n gunnachan 's le 'n

coin-sheilg ag imeachd air am feadh gu sunndach, 's a' leagail nan eun gu h-obanta bhàrr na h-iteig; nan lochan móra, le 'n eileanan coillteach, 's am bradan mear a' dèanamh chearcal nuair thuiteadh e an déidh leum bheothail a thoirt ris a' chuileig a thigeadh le srann os cionn an uisge; na coille mhaisich a' comh-dhualadh bilean an loch, 's an earb fhàiteach a' dèanamh dìdinn dith féin fo sgàil nam meanglan móra bha lùbadh fo dhuilleach a bha donnadh le gréin abuchaidh an fhoghair; nam beanntan móra, mar bhacbhalla nàdurra a' dìreadh gu gorm, binneanach gu fada thall, 's an ceò geal mar shròl de 'n t-sìoda, ag iadhadh gu socrach m' an guaillibh, 's am fiadh cabrach am fasgadh nan stùcan sgorrach, tolgach, a chuinnean 'san adhar, 's e faotainn fàileadh an t-sealgair.

Bha Cailean mar gu 'n tigeadh clò sàmhach cadail air leis an draoidheachd mhilis shocraich a chuir na fuinn bhòidheach air. Bu tric a dh' éisd e ri meòir a mhàthar a' toirt am mach nan ceart fhonn. Bu tric a dh' éisd e ri Màiri, nuair shuidheadh i aig an inneal-chiùil cheudna, 's a guth a' dìreadh 's a' tèarnadh, 's a' sgaoileadh am mach mar dheatach ghlan á teine chaoran, air an raon air feasgar samhraidh. Dh' at uchd is lìon

a shùilean, mar gu 'm b' ann an dé a dhealaich e ris an t-sealladh aoibhneach ud. Ach thàinig an ceòl na bu dlùithe d' a chridhe.

An ann a' bruadar a bha e? An robh an sealladh a bha mu choinneamh fìor? An robh e fo gheasaibh nuair a chaidh aiseag cho ealamh air ais gu seallaidhean ris an do dhealaich e bho chionn seachd bliadhna?

Sud Màiri! Sud a guth! Sud a cluich! Cha robh teagamh ann! Bha e fìor. Bu tric a sheinn i 's a chluich i a cheart òran da féin; is lean e na facail 'na inntinn, is meòir na caileig, aig nach robh a' chànain, ion 's a' bruidhinn na Gàidhlig air an inneal—

Gu 'n tugadh crodh Chailein
Dhomh bainn' air an raon,
Gun chuman, gun bhuaraich,
Gun luaircean, gun laogh.

A h-uile rud gu 'n cual e riamh, bha leis gu 'm b' e sud rud bu neònaiche: séis Ghàidhlig an teis-mheadhon Lunnainn! Bha cheann a' falbh thall 's a bhos leis na facail. Bha a chas a' gluasad gu socrach an cois an fhuinn. Lean an t-seinn—

Crodh Chailein mo chridhe,
Crodh Chailein mo ghaoil,
Gu 'n toireadh crodh Chailein
Dhomh bainn' air an raon.

"A Mhàiri, a Mhàiri! Is tu a th' ann!" ghlaodh Cailean, 's e 'g éirigh 'na sheasamh air an ùrlar, 's a làmhan sgaoilte a ghlacadh mu 'n mheadhon an fhaileis a thug mac-meanmna na h-inntinn cho taisbeanach mu choinneamh a shùl.

Chlisg na bha stigh nuair chunnaic iad a' bhreisleach 'san deach e. Bha Cailean féin air a leaghadh le athadh: ach nuair dh' innis e, 's e suathadh an fhalluis bhàrr aodainn, ciod è 'n reuson a chuir a leithid de bhuaidh a bhi aig an òran air, bha comh-fhaireachduinn aig a' chuideachd dha. Ged a bha 'm fonn taitneach do 'n chluais, cha robh e dèanamh barrachd mùthaidh orrasan, na bha e dean-amh air na clàir as an robh an fhuaim mhilis a' tighinn. Ach bha e a' bualadh a h-uile teud bu bhinne an cridhe Chailein, 's a' gluasad fhaireachduinnean mar a bhuaidh a th' aig caochladh na sìde air airgead beò.

# CAIBIDEIL XXI.

## CAILEAN AIR TILLEADH.

Bha fadal a nis air Cailean gus am faiceadh e a sheann dùthaich. Bha fadal air gus am faiceadh e Màiri, agus nàdur féin a' fadadh rùin 'na chridhe a dh' fhaicinn Móir bhig, a phiuthar. Bhiodh i nis mu aona-bhliadhn-deug, agus mu aois na caileig a chluich an t-òran milis da.

Rinneadh deiseal a dhol gu Dùn-àluinn. An ùine aithghearr, bha e féin agus Warnock air ceann na slighe, le paca thairis air guala gach fir dhiubh. Bha iad air falbh am breug-riochd; is cha robh fo 'n ghréin na dh' aithnicheadh a h-aon de 'n dithis, le 'n gruagan molach, le 'm feusagan móra ròmach, 's le 'n aodaichean luideach, peallagach.

Bha iad ri cur suas an Uaimh-nam-farra-bhalach, còmhla ri Eachann a' phaca agus Bodach-nan-duilleag, ma bha iad beò. Bha iad a' dèanamh sodain ris an fhearas-chuid-eachd a bhiodh aca am measg an t-sluaigh choibhneil; is bha iad a' cur rompa iad féin a dhèanamh cho cuideachdail 's a b' urrainn

daibh r' an companaich an Uaimh-nam-farrabhalach.

Oidhche dhall dhorcha, an deireadh an fhoghair, thàinig iad a steach air crìochan Dhùin-àluinn. Cha bu léir dhaibh am meòir. Bha 'n rathad uaigneach. Cha robh solus no soillse r' a fhaicinn, ach teintreach nan neul a' boillsgeadh os cionn nam beann, agus teine-sionnachain na h-aibhne 'ga sgapadh leis an oiteig, nuair thogadh i ultach á aodann an eas a bha leum 'san dorcha bho sgeilp gu sgeilp. Bha bùirich an uillt, nuallan an eas, agus iargaltachd an t-seallaidh mu 'n cuairt, a' cur oillt air an t-Sasunnach. Cha do thachair e r' a leithid riamh a h-uile ceum gu 'n d' thug e. Bha e daonnan a' cur ionghnaidh air, an cruadal 's a' mhisneach a bha 'n Cailean ; ach an uair a chunnaic e an dùthaich 'san do thogadh e, thuig e le thùr nàdurra féin, nach b' urrainn ach ceatharnaich tighinn am mach á laifeid nam fuar-bheann oillteil ud, far an robh an tein-adhair a' dannsadh air mullach nam beann, fuaim an tairneanaich a' leum bho bhinnean gu binnean, 's an stoirm a' gleac 's a' beadradh ris an eas, a bha sloistreadh nam bearradh, 's a' teicheadh le uamhas gu sàmhchair nam bruach an grunnd a' ghlinne fhàsail.

Dh'imich iad rompa. Bha Cailean a' cumail a shùl air gach taobh dheth. Bha barail aige gu 'n robh tigh faisg air ; ach cha robh móran beachd aige air a' cheart àite, anns an dorcha dhubh a bh' ann. Mu dheireadh, air dhaibh tionndadh mu 'n cuairt guala cnuic, chunnaic iad dèarrsadh shuas am monadh. B' aithne do Chailean bean-an-tighe : banarach a bh' aig muinntir a mhàthar iomadh bliadhna roimhe sud. Bha i 'na bantraich 's a' gleidh-eadh an tighe d' a triùir mhac.

Ràinig iad an tigh gu h-éiginneach. Cha d' fhuair an Sasunnach a leithid de thàir riamh ; is cha do choisich e riamh a leithid de rathad. Sheall iad troimh fhròig na h-uinneig. Chuala bean-an-tighe tartaraich air a' chabhsair gharbh. Bha i 'na seasamh taobh a' bhuird, 's i fuarachadh brochan feòla am poit mhóir, 's i 'g ràdh—

"'S e 'm brochan mór odhar a th' ann,
Uisge nan gleann is min,
An salann a fhuair sinn o 'n Ghall ;
'S gun aon dad 'na cheann ach sin."

Thug Cailean gnog air an dorus.

"Cha 'n ionndrainn sinn duine," arsa bean-an-tighe.

"Cha 'n 'eil an so ach coigrich allabanach a' siubhal an t-saoghail," arsa Cailean.

"Is Ban-ìleach do theangadh, co-dhiùbh, ciod 'sam bith ciod è th' ann ad chom," arsa bean-an-tighe. "Thigibh a steach."

Chaidh an dà laprachan a steach. Bha iad sgìth, co-dhiùbh; ach ghabh iad orra bhi gu math na bu mhiosa na bha iad. Cha bu mhisd iad idir a bhi 'gan oileanachadh féin anns an t-suidheachadh 'san robh iad am beachd iad féin a chleachdadh am measg muinntir Dhùin-àluinn.

Shuidh iad taobh an teine. Rinn a' chailleach am beatha. Is iomadh dìol-déirce ràinig a dorus riamh, 's cha robh iad so 'nan annas leatha. Bu mhath a dh' aithnich Cailean i. Bha cho beag atharrachaidh air a sean ghnùis, 's gu 'n robh eagal air Cailean gu 'n aithnichteadh a ghuth 's a ghiùlan leis cho beag umhail 's a bha e cur orra. Ach cha robh smaointinn aig a' chaillich air; is b' e sin féin leth na breug-riochd.

Fhuair iad an deagh ghabhail aca. Ghabh iad suipeir bhlàth, shultmhor: canna mór am fear de bhrochan math feòla, agus ceapaire mór an t-aon de choirce air a ghréidheadh ris an teinidh. 'S e chòrd riutha. Cha d' fheuch an Sasunnach riamh a leithid; ach ghabh e dheth gus an robh eagal air Cailean gu 'n togadh e beul-a'-mhaothain da.

Mu 'n robh iad réidh de 'n t-suipeir, chualas tartaraich throm a' tighinn dh' ionnsuidh an tighe.

"Tha iad so air tighinn," ars a' chailleach, 's i dol dh' ionnsuidh an doruis. "Dé bhuaidh a th' oirbh an nochd, a ghalaidean?" ars ise.

"Sin agaibh i," ars am fear a bh' air thoiseach de na gillean; agus a stigh thàinig triùir fhear móra, foghainteach, agus dà mholt mhór air adhaircean aca.

B' iad so mic na caillich, 's iad an déidh tilleadh bho ghoid chaorach.

"Tigh gun iomall, tigh gun mhèirleach," ars a' chailleach, 's i sealltainn air na coigrich 's a' gàireachdaich. "Ach cha 'n ann mar sin a tha 'n tigh so," ars ise, 's i nodadh a cinn r' a triùir mhac.

"Ceart gu leòir," arsa Cailean. "Ceart gu leòir, a bhana-ghoistidh."

"Ciod è comharra cluaise th' agaibh an nochd?" ars ise ris na gillean, 's iad a' ceangal nam molt an ceann shìos an tighe.

"Tha 'n comharra is duilghe ionndrainn, 's is seachd duilghead a ruigheachd: smeòrach 'sa chluais dheis is eagadh 'sa chluais chlì," arsa fear de na diùnlaich.

"Mo thogair!" ars a' chailleach; "cha 'n 'eil ann ach pàirt de chuid ar cuideachd féin."

"Smeòrach 'sa chluais dheis," arsa Cailean ris féin. "Smeòrach 'sa chluais dheis, is eagadh 'sa chluais chlì. Bu chòir dhomh aithneachadh. Stad thusa nis. Smeòrach 'sa chluais dheis, is eagadh—hà! tha mi aige—comharra Dhùin-àluinn! Tha mo chead aca. Cha bhi mi-féin 's mo charaid idir cho fad an comaine ar bean-aoigh."

Bha Cailean cho domhain am meamhrachadh air comharra nam molt 's gur gann nach do bhruidhinn e mach, mur a mhothaicheadh dha féin.

Bha Warnock an ceò mu 'n chùis. Cha b' e sin do Chailean. Chual e iomadh uair mu "Mhèirlich a' chruidh, O hó!" ach cha 'n fhac e riamh gus an so iad. Nach iomadh rud a chì am fear a bhios a' falbh an gighis mar bha iadsan. Cha robh dòigh a b' fhèarr air fìor shuidheachadh an t-sluaigh fhaicinn; agus ged a dh'fheumteadh cur suas le iomadh ànradh agus mi-urram nach do chleachd e, le bhi falbh am breug-riochd, chitheadh e iomadh rud nach fhaiceadh e air dòigh eile gu bràth.

Chaidh iad mu thàmh. Fhuair iad cadal socrach agus laighe gus an do thoilich iad éirigh. Anns a' mhaduinn bha iad air shiubhal a rithis. Bha sealladh math aca air an dùth-

aich fhiadhaich. Bha na beanntan móra dìreadh 'nam binneachan gorma suas ris an speur, is neòil, geal mar olainn, a' snàmh os an cionn, 's a' cur maise air an sròlaibh de ùr-shneachd, a bha boillsgeadh mar chanach nuair spùtadh a' ghrian a gaithean troimh thuill nan neul. B' e sealladh ait e, 'sa mhaduinn fhoghair. B' e sealladh taitneach e, eadhon do 'n allaban air tilleadh á dùthaich chéin gu tìr athraichean, bho 'n d' fhògradh e.

Bha iad a nis air oighreachd Dhùin-àluinn. Cha robh tigh no cnoc no glac nach b' aithne do Chailean. Cha robh tom nach robh a sgeul féin aige. Cha robh tobhta falamh nach robh a' dèanamh gearan bròin ris ; is cha robh achadh fàsail nach robh mar chlosach mharbh ag ionndrainn nan treun-fhear a bhrìodal am bàrr as an cuim. Cha robh eachdraidh a bhuineadh do 'n dùthaich nach robh Cailean ag ìnnseadh do Warnock mar a bha iad a' dol air an aghaidh, 's a h-uile sròn cnuic, mar a rachadh iad seachad orra, a' leigeadh ris seallaidh ùir mar gu 'n tionndadhteadh taobh duilleig.

Ràinig iad an Clachan. Cha mhór nach d' fhàilnich misneach Chailein am bùth Mhic-Iain-Bhig. Cha robh e faicinn atharrachaidh air duine ach air an òigridh a mhàin ; agus

bha eagal air gu 'n aithnicheadh a sheann luchd-eòlais eadhon a ghuth. A lìon beag is beag fhuair e misneach, agus dh' aithris e 'n dìol-déirce na b' fhèarr.

Ràineas an tigh-sgoil; ach bha bana-mhaighstir ùr anns a' chùbaid, agus sgoil-earan ùra air na suidheachain. C' àite 'n robh Màiri? C' àite 'n robh Mór Bheag? Sud na ceistean a bh' air inntinn Chailein. Cha bu lugha na bharail nach robh iad 'san dùthaich; ged bha e daonnan a' tighinn beò an dùil gu 'm biodh iad, le chéile, roimhe.

Cha robh teagamh nach robh forfhais aig muinntir na dùthcha orra; ach eagal 's gu 'n leagteadh amharus air, dh' fheumadh e bhi cho balbh ri bonn a choise.

# CAIBIDEIL XXII.

## SEAN EÒLAS AIR ÙRACHADH.

Shuidh Cailean is Warnock air cnocan gorm an sealladh a' bhaile air fad, is ghabh iad greim bìdh.

Có thàinig a nìos an cnoc ach bean Eóghainn a' chìobair, 's i tighinn bho shaodachadh a' chruidh. Is iomadh latha bho na chunnaic i féin is Cailean a chéile roimhe. Bu toilichte bha e an oidhche bha e féin agus Màiri air chéilidh còmhla an tigh Eóghainn nuair a thug Eachann a' phaca 's am marsanta Gallda a' chòmhdhail thubaisteach da chéile.

"Có na lasgairean tha 'n so nach 'eil mi 'g aithneachadh?" ars ise.

"Tha iad ann. Tha iad ann," arsa Cailean, 's e cur blas na cainnt Ilich air a theangaidh cho math 's a b' urrainn da, is eagal air, leis cho eòlach 's a b' àbhaist bean Eóghainn a bhi air, gu 'n aithnicheadh i e.

"Nach ann ann a tha 'n latha gasda!" ars ise.

"Nach 'eil e dìreach lurach!" arsa Cailean.

"Cha chreid mi gu 'm faca mi 'sa cheann dùthcha so riamh roimhid sibh," ars a' bhean.

Bha Cailean dìreach dol a ràdh gu 'n robh iad 'nan tur choigrich; ach bhuail e 'na cheann gu 'n cladhaicheadh e aiste beagan naidheachd mu 'n dùthaich le forach fada thall a dhèanamh; agus fhreagair e i an dòigh a dh' fhàg bealach fosgailte aige.

"An dà," ars esan, "a bhana-ghoistidh, tha luidhte nach fheaca; ach bha sinn turas an so roimhe o cheann bhliadhnachan. Channa mi sibhse, cuideachd, tha mi 'n dùil."

"Moire! Dh' fhaodteadh gu 'm faca," ars a' bhean.

"Dearbh, channaic," arsa Cailean, 's e gabhail misnich bho na chunnaic e nach d' aithnich bean Eóghainn e.

Cha robh Warnock a' gabhail dad air, 's gun e tuigsinn facail de na bha dol. Bha Cailean air bhior cluinntinn mu 'n tigh 's mu 'n dùthaich; ach dh' fheumadh e bhi aineolach, 's gun aithne air duine; is cha b' urrainn da ach foighneachd choitcheann a dhèanamh.

"Ciod è tha dol?" ars esan. "Am bheil gnothuch ùr 'sam bith a' tighinn air bhonn?"

"An dà, cha 'n 'eil," ars ise, "bho na sguir am fuadach. Ach thà nis: nach 'eil bàillidh ùr air tighinn do 'n bhaile; is tha mi cinnteach gu 'n tig reachdan ùra, cuideachd."

"O," arsa Cailean, 's e smaointinn, agus

mar nach biodh e uile gu léir 'na mhothachadh, ars esan: "An do shiu—an do chiubhail an sean fhear?"

Mhothaich e da féin 'sa mhionaid; ach cha d' thug a' chailleach aire 'sam bith.

"Shiubhail," ars ise. "Clach is aol eadar sinn is e. Is iomadh rud a bh' aige ri fhreagairt air a shon; ach dh' aidich e air leabaidh bàis nach robh de aithreachas air, a' fàgail an t-saoghail, ach gu 'n d' rinn e na h-uiread de iarrtas an uachdarain. Is iomadh làrach fhalamh lom a dh' fhàg e 'san dùthaich so. Ach tha sinn a' creidsinn a nis nach robh móran atharraich aige air. Ciod è dh' iarrteadh air duine chuir cùl ri aona mhac féin. Cha mhór a bha coltach ris—mo rùn, an t-àilleagan bàn bòidheach. Bu bhog blàth a chridhe: 's ann dà bu dual; 's ann dà bu dual da-rìreadh. Mac a mhàthar a bha seirceil, coibhneil; 's aig an robh an taobh blàth ris an tuath. Och, och, och!"

Cha robh bean Eóghainn ach a' toirt am mach nam facal 'nam blaghan, 's i 'ga tacadh le caoineadh. Cha b' fhèarr Cailean féin. Lìon a shùilean nuair chual e ainm a mhàthar air iomradh. Mar leisgeul shéid e shròn, agus ghabh e cothrom air a shùilean a shuathadh mu 'm mothaicheadh a' bhean d' a dheòir.

Bu dlùth d' a chridhe chaidh a facail, ged is beag a bha dh' fhios aice.

Bha Warnock a' sealltainn le bheul 's le shùilean. Cha robh fhios aige ciod è bha dol; ach cha 'n 'eil ach an aon chànain aig deòir, is thuig e gu 'n do bhuin a' bhean teud a bha daonnan air ghleus an cridhe Chailein.

Bho na fhuair Cailean bealach fhosgladh, bha toil aige a' chuid a b' fhèarr a dhèanamh dheth, agus uiread foraich a dhèanamh 's a ghabhadh dèanamh aig an àm. Ach b' e 'n càs leis sin a dhèanamh gun e féin a bhrath. Cha leigeadh e leas a bhi cho faicilleach. Cha robh smaointinn aig féithe bha 'n cridhe bean Eóghainn có bh' ann. Ach bha fios aige-san air an dà thaobh; agus bha e a' meudachadh a' chunnairt 'na inntinn.

"An deach móran de 'n tuath fhògar as an so?" arsa Cailean, cho Ileach 's a b' urrainn da.

"Chaidh, a rùin. Cha deach móran fhàgail diubh. 'S e 'n t-uachdaran nach deach r' a dhaoine nuair dh' fhàg e Dùn-àluinn cho lom."

"Tha sean fìor, tha sean fìor," arsa Cailean. "'S e nach deach ri cheann-cinnidh: Ciaran Cas. Nach ann de na daoine e?"

"'S ann, gu dearbh; ach cha 'n 'eil esan

'na chreideas mór 'sam bith do 'n ainm. Ach, ho-hó! Nach e am Ministear Mór a shnòd sin ris an t-sròin aige, latha faidhreach anns a' Chlachan, is deur math aca le chéile. Ho, ho, hó!" ars a' bhean, 's i bualadh a basan air a chéile gus an d' thàinig ruith casdaich oirre leis a' ghàireachdaich.

"Seadh!" arsa Cailean. "'S an robh facal aige féin 's aig a' mhinistear?"

"O rùin! Nach do theab mort a bhi ann, an là ud. Nach e ceangal dhaoine chum am ministear bho Dhùn-àluinn; a chòta dheth, a ghàirdeanan rùisgte ris, 's e maoidheadh a dhòrn, gus nach mór nach deach e as na guaillean. Ho, ho, hó! Bha iad an sin mar gu 'm biodh dà chù crosda, is cobhar mu 'm busan, a' tilgeil innisgean air a chéile. Ho-ho-hó! Ach-ach-ach! Oich-oich-oich!" Agus cha mhór nach do chaill a' bhean a h-anail eadar casdaich is gàireachdaich.

Ach eadar a h-uile rud a bh' ann, fhuair Cailean iuchair cor na dùthcha. Bha barail aige gu 'n dèanadh am Ministear Mór aramach la-eiginn. Bha barail aige gu 'n loisgeadh athair air, air son a bhi puinnseanachadh beachdan an t-sluaigh, agus, a bhàrr air sin, gu 'n cuireadh e as an sgìreachd e. Rinn e 'n tuilleadh foraich.

"Seadh! is loisg iad air a chéile. Cha bhiodh sean ach cunnartach do 'n mhinistear," arsa Cailean.

"Nach 'eil a bhlàth 'sa bhuil!" ars a' bhean. "Nach 'eil an duine bochd gun tigh, gun dachaidh, gun dòigh, a' cur suas an Uaimh-nam-farrabhallach."

"Am bheil sibh ag ràdh rium?" arsa Cailean.

"O, tha, rùin; ach chaidh a' bheigealais bhochd 'na thruill leis an deoch. Ach, coma co-dhiùbh, chuir e 'n t-eagal air na h-uachdarain, agus stad am fògradh bhuaidh sud gus an so."

"Sean; sean!" arsa Cailean. "Cha bu dona 'n tùrn a rainn e."

An déidh còmhradh math fada dhèanamh, dh' éirich na fir a dh' fhalbh, 's am feasgar goirid foghair air tighinn. Thug iad an aghaidh air Uaimh-nam-farrabhalach, a' cur rompa an oidhche a chur seachad innte. Air an rathad bha Cailean a' cnuasachd air na chuala e, 's e leudachadh do Warnock na fhuair e o 'n chaillich. Bha trì dùirn de 'n oidhche ann nuair ràinig iad an uaimh. Cha b' e 'n gnothuch soirbh an dorus a thoirt am mach. Ach, co-dhiùbh, eadar greim chas is làmh, theirinn iad an stalla gu sàbhailte.

Nuair fhuair iad air a' chòmhnard gu h-ìosal, chunnaic iad solus dreòsach na h-uamha boillsgeadh air an staca dhubh mu choinneamh an doruis. Anns an t-suidheachadh 'san robh iad, cha 'n fhaca iad riamh sealladh cho comhfhurtachail coltas. Bha 'n oidhche cho dubh ris an teàrr; a' ghaoth a' séideadh gu cruaidh le fead an uisge thar mullach a' chnuic; an speur sgleadach gun rionnag r' a faicinn; an fhairge bùirich 'sa chladach gu h-ìseal; agus coltas mosach air an oidhche uile gu léir. Bha so air fad a' cur coltais na bu sheasgaire air an uaimh, agus fèath nan eun mu 'n cuairt orra.

Choisich iad air an aghaidh gu sàmhach am measg nan clachan garbha. Bha 'nam beachd farchluais a dhèanamh feuch ciod è bha dol a stigh; is cha robh facal aca os cionn an analach.

Bha còmhradh farumach a stigh, agus, neo-ar-thaing, fearas-chuideachd. Ràinig iad an ursann, agus dh' éisd iad. Is beag a bha 'n saoghal a' cur cùraim air na seòid a bha 'san uaimh. Thigeadh e cam no dìreach, cruaidh no bog, cha robh aca air. Sheall Cailean is Warnock air a chéile 'san dorcha. Bha 'n aon bheachd an inntinn gach fir; agus b' e sin: nach robh coltas air muinntir na

h-uamha farmad a bhi aca ri duine air an t-saoghal. Ma bha 'n staid iriseal, bha iad toilichte; is cha robh sìon air an t-saoghal a' cur cùraim orra ach an greim 's am balgam 's an leabaidh; is bha coltas gu 'n robh am feumalachd aca deth sin cho math ri diùc no ridire 'san dùthaich.

Smaoinich iad: Ciod è am feum a bhi dèanamh strì, ion 's gu bàs, a chumail a suas suidheachaidh rìomhaich? Ciod è bhiodh aca air a shon air a' cheann mu dheireadh, an déidh an ànraidh, an riasladh, 's an cùram, 's an campar-inntinn? Ceud shuidheachadh an duine! Faic an sud e! Faic an fhois! Faic an t-socair! Faic an toil-inntinn! Cha cheannaicheadh òr no airgead no rìomhadh e.

Cha robh guth a bha stigh nach d'aithnich Cailean; is bha guth Eachann a' phaca cho beothail, chridheil 's a bha e riamh. Bha e tarruing as a' mhinistear; agus b' fhad as a chluinnteadh a ghuth.

"Fuaraich, a ghaoth;
Bruich, a theine,
Buntàt a' mhinisteir."

"Ha-ha-hà! Bhodaich-nan-duilleag, eudail, nach cluinn thu 'n dearrasan a th' aig a' bhuntàta am beul a' mhinisteir. Ho-ho-hó!"

"Dùin am fear a dh' fhàilnich ort, a ghur-a-gùg ghlog-shuilich, gun seadh, gun toin, gun mhodh. Dùin e; no glaisidh mi do dhà bhois phliutaich teann air a' chnap is teodha dhiubh, mar a rinn a oide air Ailean nan sop. E! bi sàmhach!" ars am ministear.

"Teichibh! Teichibh, eudail!" ars Eachann. "Tha i air bualadh shuas aig a' mhinistear. Saoil nach 'eil brìgh am buntàta ruadh Eóghann a' chìobair. Ho-ho-hó!"

"An cluinn thu rithis?" ars am ministear.

"Cluinnidh; cluinnidh!" ars Eachann. "Cha 'n 'eil mi ach a' moladh buntàta ròiste Eóghann a' chìobair. So, sud agaibh fear air a dheagh bhraighleadh. O! nach math milis an greim a ni e féin is té de bhàirnich mhóra Phuirt-an-tairbh. Cha 'n 'eil slige dhiubh nach 'eil cho mór ri losaid. Nach math théid e riutha, nis? Seall, a bhodaich nan duilleag, eudail! Saoilidh tu gur ann a' cagnadh proitidh air carraig a tha e."

"Mur bi thusa sàmhach, gheibh thu féin an deagh chagnadh, cuideachd; agus creid sin," ars am ministear.

Bha Cailean duilich fhaicinn an staid iriseal 'san do thuit am ministear bochd; ach ged a bha, bha e 'ga shnìomh féin leis a' ghàireachdaich, ag éisdeachd ris féin is ri Eachann.

Bha 'n Sasunnach féin a' tuigsinn gu 'm b' e comunn sunndach, cridheil a bh' annta, 's e air a chruadalachadh nach tuigeadh e 'n cainnt. Bha e faicinn gu 'n robh caithe-beatha aca cho sona thoilichte 's ged a bhiodh iad an lùchairt, air an spuaiceadh le òr is airgead, 's air an cuartachadh le seirbhisich umhail, fhreasdalach. Cha robh ni cur cùraim orra ach laighe 's éirigh nuair thogradh iad.

# CAIBIDEIL XXIII.

## AIR AOIGHEACHD 'SAN UAIMH.

Nuair thug Cailean is Warnock greis mhath ag éisdeachd ris na bha dol air aghaidh 'san uaimh, ghabh iad a steach do thalla mór nan creag, lom is dìreach. Bha teine mór brèagha de 'n chonnadh a b' fhèarr a chinneadh an coille, a' boillsgeadh ri taic na stalla, 's an triùir 'nan suidhe mu 'n cuairt air. Bha 'm ministear mór 'na shuidhe air cloich, 's e ròsadh buntàta is bàirnich; Eachann air an taobh eile m' a choinneamh; is Bodach-nan-duilleag an dorus na catha 'sa mheadhon, 's a làmhan m' a ghlùinean, 's e turramanaich air a shuidheachan féin, ag éisdeachd ri Eachann 's ris a' mhinistear.

"O, mhic nan car ud! ciod è tha 'n so?" ars Eachann, nuair chunnaic e tighinn a steach iad, 's e cromadh a shealltainn orra eadar e 's leus, 's a' cur sgàil le bhois thana air a shùilean. "Nach iad so na h-uaislean luideagach, gu dearbh, le'm màileidean buidhe, brèagha. Ur beatha do thalla na mùirn!"

Ghabh na gillean air an aghaidh, 's an fheadhainn a bha rompa ag éirigh bhàrr an suidheachan cloiche a shealltainn orra le ionghnadh. Sguir Eachann de fhearas-chuideachd ris a' mhinistear. Leig Bodach-nan-duilleag mu sgaoil a ghlùinean, agus sguir am ministear mór de chagnadh a ghreime a bha 'na bheul gus an do shocraich na coigrich iad féin air cloich an t-aon.

"Cia as a thug sibh a' choiseachd, a bhròineanan, le ur casagan, 's le ur màileidean grinne. Saoil nach bi 'n tigh so dripeil an nochd, fheara! Cha bhi seòmar falamh fo chromadh an tighe nach bi air a thoirt a suas aig na h-uaislean so. Glaodh ris na searbhantan. Ho-ho-hó!" Is bhuaileadh Eachann a dhà bhois air a chéile. "Tha mi cinnteach gur h-ann dh' ionnsuidh na seilge a thàinig sibh. O, nach iomadh slinnean féidh a théid a chrochadh ri mullach na h-àrdraich so mu 'n téid an geamhradh seachad!" ars Eachann, 's e sealltainn ri mullach dubh, fuaraidh na h-uamha, 's e cur lùban ann féin a' gàireachdaich.

Bha rud aig Cailean féin r' a dhèanamh gun bhriseadh am mach. Na 'n robh fios no fàth aig Eachann có ris a bha e bruidhinn, 's air an robh e dèanamh na tàire, nach e

dhùraiceadh a theangadh bhi 'san teine còmhla ri buntàta a' mhinisteir.

"Tog de d' sgiolam gun fheum, a mheanndrain lapaich," ars am ministear, 's e toirt cnap eile as an luathainn le clobha de bhioran lùbte aig a mheadhon. Ciod è 'n turas a tha thu gabhail ris na daoine bochda? Nach 'eil an còir an so cho math ri do chòir-sa, no mo thé-sa, a leibidich gun mhodh?"

"Gun mhodh!" ars Eachann. "Nach mi tha toirt a' mhodh 's an urraim daibh, nuair tha mi 'gan cur dh' ionnsuidh sealg nam fiadh cutach, cabrach air sléibhtean móra Dhùinàluinn. Ho-ho-hó!"

"Tha lùidhte gu 'n tachair sean cuideachd mu 'm fàg sinn an saoghal," arsa Cailean.

"O, an è so 'm fear a th' agam?" ars am ministear. "Cha 'n fhèarr 's cha 'n fhèarr," agus e sealltainn air Cailean, is air Warnock aig nach robh fios no fàth ciod è bha dol.

"Nach d' thubhairt mi ribh?" ars Eachann, 's e dèanamh glag mór gàire. "Tha mise 'g ìnnseadh dhuibh gu 'm bi fàileadh is fèarr na fàileadh bhàirneach 'gan ròsadh air teine crìonaich á toit Uaimh-nam-farrabhalach as a dhéidh so. Ciod è do bharail féin, a Bhodaich-nan-duilleag? Theid mise 'n urras nach cluinnear fuaim òrd maoraich air

bàirnich Phuirt-an-tairbh an dà latha so. Ciod è tha thu 'g ràdh?" 's e stobadh a chorr-aig an achlais Bodach-nan-duilleag, gus an d' thug e leum bhàrr a shuidheachain.

Bha uirgheall Eachainn a' còrdadh ri Cailean air leth math, agus b' fhada bha e gun tighinn do Uaimh-nam-farrabhalach. Bha Eachann cho fileanta 's cho geur 'san teangaidh 's nach robh e furasda do h-aon eile facal a ràdh. Bha e féin daonnan air shiùdagan le bheul, 's a' cumail na cuideachd sunndach.

Mu dheireadh, nuair fhuair na fir socrach-adh gu math am measg an comh-fhògrach, dh' fhosgail Cailean a mhàileid bhuidhe, agus tharruing e mach botul uisge-bheatha. Thog na "Farrabhalaich" am malaidhean ris. Cha robh fear diubh nach robh fiamh thoilichte 'na ghnùis—gu seachd sònruichte am minist-ear mór.

"Nach è am ministear mór a rinn an toil-eachadh ris an sud!" ars Eachann. "O, nach iomadh gloine mór a chuir sibh a mhàs os a chionn riamh, agus a dh' òl sibh, a mhinist-eir!" ars Eachainn.

"Dh' òl na bhàthadh thu," ars am minist-ear, "agus bu shuarach orm."

Chaidh am botul a chur mu 'n cuairt uair

no dhà, is dh' fhàs càirdeas mór eadar na fir air fad. Dh' fhàs am ministear gu math briathrach, sunndach, is thòisich gnàth-sheanchas eadar an comunn, is naidheachdan mu chor na dùthcha.

"Leòra fhéin!" ars Eachann, "na 'n robh i fo thrì sreathan aig a' mhinistear, gheibh-eamaid òraid air ceist an fhearainn a chumadh gu latha sinn. Cuimhnichibh, fheara, nach ann mar fhar-ainm a tha 'ministear' air an duine chòir so idir. So agaibh ministear na sgìreachd gus o chionn glé ghoirid," 's e nodadh a chinn ris a' mhinistear.

Bha Cailean a'gabhail air a bhi an teagamh; ach aig an àm cheudna bhi toileach creideas a thoirt do Eachann, a thaobh coltas na dreuchd a bhi air aodach an duine.

"Da-rìreadh a tha mi," ars Eachann. "Chaill e a dheagh shuidheachadh a chionn tionndadh air an uachdaran air son a bhi cur na dùthcha am fàs. 'S e dhuinealas ris an t-sluagh a chuir an duine bochd an so."

"An eadh?" arsa Cailean.

"Seadh," ars Eachann. "Seall tu, cha do thilg e 'n rùsg fhathast ged a chaidh a chur ri monadh."

Leis na facail a ràdh, choc Eachann a chorrag ri còta a' mhinisteir. Bha e uair-

eiginn dubh ; ach bha e nis air fàs liath eadar grian is uisge.

Bha 'm ministear féin ag éisdeachd ; ach, mu dheireadh, ars esan : " Shabaidich mi 'n aghaidh na h-eucorach, is tha mi nis anns an ionad so, is bithidh mi ann gus am faic mi ceartas aig an t-sluagh. So agaibh, a chàirdean, uamh Adullaim. So far an teich a h-uile fear a bhitheas 'na éiginn. Ach, math dh' fhaodteadh gu 'm faigh sinn là-eiginn cuidhte 's i."

"Sin e dìreach, a mhinisteir. Dh' fhaodteadh gu 'm faigh," ars Eachann. "Ach air mo shon féin, tha cho math leam bhi mar tha mi—mi féin is Bodach-nan-duilleag. E, Dhùghaill!" 's e toirt purraig eile do 'n bhodach anns an taobh. "A thaobh a' mhinisteir," ars esan, "tha e cur roimhe nach toir e dheth òirleach de 'n fhalt gus am faic e Dùn-àluinn air a sheice. Tha mi 'n dòchas nach téid a chrochadh air fhalt cleiteach ri géig na fearra-dhris a tha cinntinn á peirceall na h-uamha, là-eiginn. Ho-ho-hó!" ars Eachann, 's e gàireachdaich an aodann a' mhinisteir.

" Mur fan thusa sàmhach," ars am ministear, " bithidh tu air do chrochadh air chasan an ceann shuas na h-uamha còmhla ris

na h-ialtagan, gus an téid an geamhradh seachad."

"Tud, tud, tud!" ars Eachann. "Tha fios nach dèan sibh sin, fear a tha dèanamh a leithid de strìth a thogail onnchoin na saorsa. Cha mhór is fhiach dhuibh aona phrìosanach bochd a dhèanamh. Ciod e?"

"Feumar daoine a chumail aig rian dh'aindeoin sin, agus gu sònruichte thusa, le d' bheurrais," ars am ministear. "'S ann a tha 'n aon stoirm aig do theangaidh mar gu'm biodh ann srannan, a leasaire thana, gun chàil gun smior, ach mar gu 'm biodh uan othaisg a bheirteadh anmoch, a shigein!"

Chum Eachann 's am ministear a' bhearradaireachd air a h-aghaidh gus an robh Cailean a' call a lùth le gàireachdaich. Am ministear am mullach nam meall, 's gun Eachann ach a' tarruing as a chum a chur air "each mór"—mu 'n d' thubhairt e féin e.

Rinneadh céilidh mhath an Uaimh-nam-farrabhalach an oidhche ud. B' annamh le Eachann-a'-phaca bhi cho aoibheil ri luchd-rathaid no luchd-siubhail, 's a bha e air an uair so. Cha robh duine thàinig riamh air fòighe nach biodh eagal air Eachann gur h-ann an comh-fharpuis malairt ris féin a bha e tighinn. Riamh bho 'n d' thàinig am

marsanta Gallda tarsuinn air, bliadhnachan roimhe sud, bhiodh e cumail cinn chruaidh ris a' bhàillidh ùr, ged nach robh aige 'na aghaidh ach gu 'n robh a bhruidhinn coltach ri bruidhinn a' mharsanta Ghallda. Is minic a theireadh e, ged b' e duine laghach a bh' an companach Chailein, gu 'm biodh fheòil a' criothnachadh roimhe, leis mar a bha fuaim a ghuth a' toirt 'na chuimhne a' mharsanta Ghallda.

Ach, co-dhiùbh, chaidh an uaimh mu thàmh, agus bha e fada 'san là-arna-mhàireach mu 'n do thogadh smùid innte. Bha biadh gu leòir an cuideachd Chailein 's a chompanaich, is chaidh biadh-maidne rìomhach a sgaoileadh air a' chloich mhóir a bha dèanamh àite bùird do na "Farrabhalaich." Thug Cailean cuireadh fialaidh do 'n triùir bhodach suidhe leò a bhriseadh an traisg; is cha bu ruith leò, ach leum.

# CAIBIDEIL XXIV.

## SNAIM AIR A FUASGLADH.

THUG an sin Cailean is Warnock orra siubhal mu 'n cuairt nam bailtean. Thadhail iad 'sa chladh. Sheas iad aig uaigh màthair Chailein. Thàinig a' mhaduinn mu dheireadh a bha e 'sa cheart làraich 'na chuimhne; 's ged a bha 'n ùine cho fada, chaidh sathadh ùr 'na chridhe. Thàinig tòic 'na uchd, is bha na deòir mhóra a' gliostaradh 'na shùilean.

Thadhail iad an áite no dhà a' cheud latha, is mar a b' fhaide bha iad a' dol air an aghaidh, 's ann bu mhotha bha Cailean a' gabhail misnich nach aithnichteadh e. Bha e 'na Ileach am muigh 's am mach ri h-aon 'sam bith a thagradh Ile, de na h-uile neach a bha tachairt orra. Na 'n cuirteadh uimhreachd 'sam bith air, 's e gu 'n d' rinn e móran siubhail bu reuson da.

Thug iad mar so mìos air an ais 's air an aghaidh feadh an t-sluaigh, agus a' dèanamh an ceann-uidhe de Uaimh-nam-farrabhalach. Bha Cailean ag ionndrainn móran aodann a b' aithne dha 's a dh' fhàg e 'na dhéidh, a

bhàrr air Màiri, 's air a màthair, 's air Móir Bhig, a phiuthar; ach cha robh math dha sin a ghabhail air. Bha iad féin 's an sluagh a' tighinn air a chéile cho math 's nach iarradh iad falbh idir, ged a bhàtar a' dèanamh fearas-chuideachd gu leòir mu 'n dà eun dubh ùr a thàinig do Uaimh-nam-farrabhalach.

Thug iad greis a' dol mu 'n cuairt mu 'n d' thug iad aghaidh air an Tigh-mhór. Cha robh air fòighe riamh 'san àite nach tadhaileadh Caisteal Dhùin-àluinn. Bha iadsan an cona-roghainn. Bha fàth aca le chéile. Bha mhiann orra le chéile, cuideachd; ach bha, mar an ceudna, fiamh agus sgàth orra. Bha ionghnadh dhiubh air a h-uile duine; agus air sgàth a' chleachdaidh chaidh iad ann. Ràinig an dà luidealach an Tigh-mór. Is iomadh latha nach robh Cailean cho faisg air roimhe; agus 's iomadh smaointinn throm a bh' aige a' dol mar dhìol-déirce mu 'n cuairt na h-àrdraich bhrèagha air am b' oighre laghail e. Cha robh dùil gu 'n robh e idir beò. Bha sin cho math dha. Cha robh e 'n eisimeil duine; ach bha blàthas aige ris an t-seann dachaidh.

Nuair bha iad dìreach a' dol mu 'n cuairt dh' ionnsuidh an doruis chùil, chual iad ceum cabhagach 'nan déidh. Thionndaidh iad

Ghlaodh duine riutha anns a' Bheurla Shasunnaich. Chlisg iad le chéile. Chual iad a' cheart ghuth uaireiginn roimhe. Cuin no c' àite, cha d' fhuair iad ùine air smaointinn, nuair a bha 'n duine làmh riutha.

"C' àit' 'eil sibh a' dol?" ars esan, gu math smachdail, uaibhreach. "Mach sibh as an so! Mach sibh, mach sibh! Air falbh sibh! Tha tuilleadh 's a chòir d' ar seòrsa brath tighinn an taobh so. Na faicear an so tuilleadh sibh. Tha gu leòir an sud deth. Mach sibh!"

Bha e cur dheth mar so gus an deach iad am mach an geata, 's e toirt putaidh am fear daibh an tràth-s' 's a rithis, is iadsan gabhail orra bhi 'n impis tuiteam an comhair an sròinean leis a h-uile putadh.

Thuig iad có bh' ann: am bàillidh ùr. Chuir an dara fear a shùilean troimh 'n fhear eile nuair dh' aithnich iad e. "Perkins; Perkins!" thubhairt iad á beul a chéile, nuair fhuair iad fad na farchluais air falbh. Sheas an dithis mu choinneamh a chéile, 's iad bodhar, dall le iongantas. Is gann a chreideadh iad an sùilean féin. Bha iad le chéile mar gu 'm biodh iad am breislich. Shuath iad an sùilean. Sheall iad mu 'n cuairt feuch an ann a' bruadar a bha iad. Cha 'n ann.

Bha iad ceart gu leòir. 'S e féin a bh' ann gu slàn, beò, corporra: Perkins, 's cha b' e àicheadh.

Nuair fhuair iad an anail 's a thàinig iad chuca féin, bhruidhinn iad.

"Ciod è air thalamh an t-saoghail air fad a tha 'n so?" arsa Cailean.

"Cha bu lugha riamh na mo bharail," arsa Warnock. "Tha ìnnleachd air choireiginn eile am beachd na té glaise; agus mur 'eil mi meallta 'nam bharail, tha i cheana a' bogadh nan gad. Sin; air neo tha i 'ga phàigheadh air son a sheirbhis le bàillidh a dhèanamh dheth. Chunnaic am fear ud mise mu 'm fac e'n New Zealand mi. Am bheil cuimhn'agad am fiamh a ghabh e nuair thachair sinn aig na mèinnean? Cha 'n 'eil Perkins 'na shùgradh," arsa Warnock, 's e maoidheadh a dhùirne.

"Ach ciod è thug thairis e?" arsa Cailean.

"Math dh' fhaodteadh gu 'n deachaidh e air mo lorg-sa," arsa Warnock.

"No air mo lorg-sa," arsa Cailean.

"No teicheadh air son croin air choireiginn," arsa Warnock. "Tha e féin 's an té ghlas an lùib a chéile air dhòigh-eiginn. Creid thusa. Agus ce b' e có 's fhaide bhios beò, 's e is mò a chì."

Dheasbud iad a' chùis air a h-uile dòigh. Dh' fheuch iad a nunn 's a nall e; ach bha dìomhaireachd innte troimh nach b' urrainn daibh faicinn.

Bha iad a' gabhail barrachd toileachaidh 'nan turus, ri linn na dh' fhòghluim iad. Bha iad air slighe a bha dorcha rompa. Bha iuchair an doruis 'nan seilbh; ach ciod è bha 'n taobh a stigh de 'n còmhla cha b' urr-ainn daibh fhaicinn. Bha e 'na aon toileach-adh gu 'n robh iad air an stairsneach, agus gu 'n robh comas aca ceum eile thoirt air an aghaidh, na 'm faiceadh iad am boillsgeadh bu lugha rompa.

Bha trì dùirn de 'n oidhche ann mu 'n d' ràinig iad an "dachaidh." Bha coltas iargalt oirre, is bha iad toilichte faotainn am fasgadh na h-uamha. Bha 'n connadh a' dìosganaich air a' chagailt, 's gun rompa ach am ministear agus Bodach-nan-duilleag, 's iad 'nan suidhe 'gan garadh, 's a' cracair-eachd mu choinneamh an teine. Bha leotha nach fhac iad àite riamh bha cho comhfhurt-achail ris an uaimh an oidhche ud. Bha gaoth is gaillionn am muigh, is mar bu mhotha bùirich nan tonn air a' chladach gu h-ìosal làmh riutha, rànaich na gaoithe mu aodann a' chnuic, is taomadh nan speuran dubha air

na sonna-chlachan mu 'n dorus, b' ann bu sheasgaire bha iad 'gam faireachdainn an dìon 's am fasgadh na h-àrdraich nàdurra so, gun dìth bìdh no connaidh no cuideachd.

Bha Cailean 's a chompanach sàr thoilichte air an oidhche so. Chuidich am fiosrachadh ùr a fhuair iad le leithid de thuiteamas iongantach, iad iad féin a dhèanamh na bu toilichte leis a' chomhfhurtachd a bha mu 'n cuairt orra. Bha na bha stigh a' comh-chòrdadh ris na bha muigh; agus bha 'n dithis na bu chridheala na b' àbhaist daibh, ged a bha sin cridheil gu leòir.

Bu ghoirid leò bha 'n oidhche dol seachad; ach bha Eachann gun tilleadh fathast; agus bha iad a' gabhail toileachais am bhi fuireach ris feuch ciod è 'n naidheachd ùr a bhiodh aige. An àite beag mar sud far an robh gach duine eòlach air a chéile, bha othail 'ga dhèanamh ris an rud bu lugha. Cha robh uair a thigeadh Eachann dachaidh nach biodh sgeul ùr air choireiginn aige; agus bho na bha e deas-bhriathrach, agus geur-theangach, chuireadh e blas air naidheachd nach éisdich-teadh rithe bho dhuine eile. Chòrdadh e ris a' mhinistear mhór féin, ged bu tric a bhiodh iad air gach taobh de 'n teine mar chat mir-eagach agus cù conasach.

Ach thàinig e anmoch, is cha robh Eachann a' tighinn.

"Hm!" theireadh am ministear, 's e sealltainn rathad an doruis; "cha 'n 'eil fhios ciod è thàinig ort an nochd, Eachainn. Feumaidh gu 'n d' thug thu do cheann fo d' sgéith an tom air choireiginn eile."

"Tha lùidhte, air son aon rud, gu 'n do chum an t-sìd e. Gu dearbh, cha bhiodh e fuathasach lurach a nall na monaidhean dubh ud an nochd, ce 'sam bith ciod è cho eòlach 's a bhiodh duine."

"Tha rudeiginn an sin. Tha rudeiginn an sin," ars am ministear. "Tha mi 'n dòchas gu 'm bheil e fo dhìon, ged thà—an cliobaire lapach!"

"U! Thig e air lom ceart na 's leòir 'sa mhead-uinn," arsa Cailean, 's e faotainn a theangaidh gu gasda mu 'n cuairt na cainnt Ilich.

"Tha mi 'n dòchas gu 'n tig," ars am ministear. "Cha 'n 'eil an dùthaich agaibhse idir cho garbh so."

"'S gann dith," arsa Cailean.

"U! Bha mi greis an Ile, cuideachd," ars am Ministear. "Nach bòidheach na cluaintean mu 'n cuairt Chill-Daltain! Nach brèagha 'n sealladh e nuair sheallas tu nunn bho 'n chnoc ghorm ud faisg air an Tigh-

bhàn ; nuair sheallas tu ri rathad a' chlaidh !"

Bha Cailean an sàs. Cha robh e riamh an Ile, is cha robh fios aige c' àite 'n robh aona chuid an cladh no Cill-Daltain. Cha robh aige nis ach an seanchas a stiùradh gu slighe air choireiginn eile cho luath 's a ghabhadh dèanamh.

"Seadh !" ars esan. "'S e sealladh ciatach a th' ann ; ach cha 'n 'eil e cho brèagha beanntach so."

Aige so chualas an t-uisge sgailceadh air na clachan am muigh, 's a' ghaoth a' bùirich.

"O, chuideachd, nach i tha mosach air fàs ! Tha mi 'n dòchas gu 'm bheil an duine bochd ud fo dhìon," arsa Cailean.

"Tha i mosach da-rìreadh. Tha ieum againn air an t-sopaig an nochd, no cha bhiodh móran fasgaidh againn."

B' i 'n t-sopag an cnocan creagach mu choinneamh an doruis, a bha cumail dìon air an uaimh, ce 'sam bith an àirde bho 'n tigeadh a' ghaoth.

Fhuair Cailean a mhiann : fuireach taobh an fhuaraidh de Ile. Dh' innis e gu 'n robh fiughair aige féin 's aig a chompanach an aghaidh a thoirt taobh éiginn eile. Ach cha b' ann idir sgìth de 'n chuideachd a bha 'm ministear 's a chompanaich féin.

# CAIBIDEIL XXV.

## BÀS IS TÒRRADH DHÙIN-ÀLUINN.

Chaidh cuid mhath de 'n oidhche seachad, ach cha d' thàinig Eachann. Thuig iad gu 'n robh e tèaruinte taobh teintein air choireiginn, 's nach leigteadh leas cùram a bhi orra as a leth. Ghabh iad suipeir anmoch, agus chaidh iad mu thàmh.

Bha meadhon-latha ann, an là-arna-mhàireach mu 'n do smoislich iad. Cha robh iad ach air an teine fhadadh, 's iad 'nan suidhe mu 'n cuairt air, nuair chual iad Eachann a' tighinn, agus srann shunndach aige air canntaireachd.

"Hm!" ars am ministear, "tha naidheachd thaitneach air choireiginn air do shiubhal-sa nuair thàinig thu mach le leithid so de shìd, is tu cho sunndach. Hm!"

Nuas ghabh Eachann le fonn sunndach. Gun facal a sgoltadh, ghabh e seachad do cheann shuas na h-uamha, gun a shùil a thogail diubh; agus an sùilean-san, mar an ceudna, air-san, 's iad bodhar, dall, balbh. Leis an aon seirm, thilg Eachann dheth am

paca. Chuir e làmhan an ceannaibh a leis, is channtairich is dhanns e.

" Mur a bheil thu air mhisg, tha thu na 's miosa, gharraich. Dean suidhe," ars am ministear.

" Ho-ho-hó! Nach ann agamsa tha 'n naidheachd dhuibhse. Nach d' fhuaireadh Dùn-àluinn an diùgh 'sa mhaduinn tràth, 'na chorp!"

"Ciod è tha thu 'g ràdh! Ciod è tha thu 'g ràdh! Bheil thu 'nad chéill féin, a dhuine? Ciod è tha thu a' ciallachadh? Marbhphaisg ort! Marbhphaisg ort, a dhuine!" ars am ministear, 's e tachas a chiabhaig mar bu ghnàth leis nuair bhiodh e bruidhinn an dùrachd.

"Tha mi ag ràdh sud," ars Eachann. " Fhuair iad Dùn-àluinn aig taobh an rathaid aig Bealach a' choire, 's e 'na bhola."

" Am faod sinn do chreidsinn, a dhuine? Am faod sinn do chreidsinn?" ars am ministear.

" Dìreach ur toil mhath féin, a rùin, a mhinisteir," ars Eachann. " Ach tha mise ag ìnnseadh dhuibh gu 'n d' rinn dràc fiadhaich coileach dubh dheth an raoir. Bha e aig faidhir an t-Sàilein, is nuair nach do thill e aig àm riaghailteach, thionndaidh am baile

am mach 'ga rùrach; agus sud mar a fhuair iad e. Bha dràc fiadhaich 'na laighe marbh làmh ris. Tha e coltach gu 'n robh an dràc a' dèanamh air solus a' charbaid 'san dorcha, agus bhuail e dìreach Dùn-àluinn an tobar a pheirceil, agus sgnog se e."

Leis na facail a ràdh leig Eachann a cheann, air a shocair féin, air a lethtaobh, is thug e sgailc le bhois dha féin an taobh a chinn.

"Tha e coltach gu 'n do ghabh an t-each sgaoim nuair thuit Dùn-àluinn am mach as a' charbad, 's gu 'n deach an roth thar amhaich. Fhuaireadh an carbad 'na chriuthal gu h-ìosal 'san abhainn, 's an t-each ag ion-altradh astar beag air falbh. Sin agaibh a nis," ars Eachann.

Cha robh Warnock a' tuigsinn ciod e bha Eachann ag ràdh. Ach an uair a leig Cailean a thuigsinn dà e, leugh iad aodainn a chéile. Bhruidhinn iad thall 's a bhos air na thachair, 's iad 'nan suidhe aig am biadh, no mu 'n cuairt an teine. Bha Cailean is Warnock a' cnuasgail an guth beag r' a chéile nuair gheibheadh iad cothrom. Bha 'n gnothuch leotha nis, is gach ni air a shocrachadh. Bha h-uile ceum a ghabhadh iad air an suidheachadh, 's cha bhiodh fàillinn 'sa chùis.

Nuair thug am ministear tarruing air gu 'n robh iad a' falbh, dh' éirich malaidhean Eachainn.

"A' falbh! A' falbh!" ars esan. "Nach 'eil fhios nach 'eil iad a' falbh gu déidh an tòrraidh. Ho-ho-hó! Leòra! bidh tòrradh an so nach robh riamh a leithid 'san dùthaich bho 'n latha thìodhlaiceadh Lachann Mór Dhubhairt am Muile an déidh a chorp a thoirt á Ile. Ha-ha-hà! O, chlann, eudail, 's ann an sud a bhios an deoch 's an t-aran 's an càise!"

"O, Ghormailein shuaraich gun toin, gun seadh, bi sàmhach," ars am ministear. "An è sin dòigh a bhruidhneas tu air bàs do chomh-chreutair. Nach beag iochd a th' annad, a leasaire gun tuigse; biodh tùr agad. Có 'd aig tha fios có 'n uair seach a' mhionaid, na 's mò na Dùn-àluinn, a dhuine gun tùr, gun nàire. Is beag fios a th' agad am bi thu beò là an tòrraidh, ged is dlùth e. Bi faicilleach, a dhuine. Bi faicilleach."

"Bithidh mi sin gun teagamh: cho faicill-each 's gu 'm bi mi aig an tòrradh ma 's urrainn mi. Tha fios gu 'n téid sibh féin a dh' fhaicinn na h-ùir 'ga cur air sùil ur sean charaid, cuideachd. Ochan; ochan! Nach sibh a chuireas ur lùdag ris. Ho-hó! Bithidh

oighre ùr air Dùn-àluinn a nis, cuimhnichibh. ‘Eachann Dhùin-àluinn,’ ars iadsan. Is fhad o nach robh an t-ainm roimhid air.”

“An dà, gu dearbh. Is coma ged nach robh e nis féin ann,” ars am ministear.

“An è ainm an duine chòir: Eachann bàn nam blàr?”

“Seadh! No ainm an duine gun chòiread idir: Eachann dubh a' phaca,” ars am ministear.

Ghàir càch nuair chual iad sud; is cha b' urrainn am ministear féin gun triotan a dhèanamh, cuideachd.

“Nach dual dha 'n t-ainm?” ars Eachann; “cho dualach ri Cloinn 'Illeathainn féin. Mar choin ag òl eanaraich, tha ainmean Chloinn 'Illeathainn: Eachann, Lachann; Eachann, Lachann; Eachann, Lachann; Teàrlach.”

“Sguab leat e, ma tà,” ars am ministear. “Mur a sguab, cha 'n è cion teangaidh a th' ort. Mur 'eil i leathann, tha i fada gu leòir.”

Bha a' bhearradaireachd a' tighinn ri càch anabarrach math. Bha 'n dithis cho geur 's cho geur; is cha robh ach gearradh thall 's a bhos gus an deach sgonn de 'n latha seachad.

Leig Cailean is Warnock dhiubh falbh, gun teagamh; is cha robh an còrr de chuideachd na h-uamha diombach.

Thàinig là an tòrraidh. Bha cruinneachadh mór ann. Sgeadaich Cailean is Warnock, gun fhios do chàch, iad féin an aodach réidh. Thilg iad sean chleòcannan turuis orra is cha 'n aithnichteadh iad ach mar b' àbhaist.

Sheinn a' phìob "Cumha Mhic Criomainn" is "Cumha Mhic an Tòisich." Labhair am feadan na facail is dh' aithris na fir air fad, 'nan inntinnean iad, a' togail nan corrag air a' bhata. Rinn na duis co-sheirm a' mhulaid a' freagairt an fheadain bhinn, nuair thòisich meòir ealanta a' phìobaire air fuasgladh snaimeannan cruaidh a' chrunn-lùth. Stad an oiteag air guala na beinne gu h-àrd, is sheall i as a déidh ag éisdeachd ri lùth-chleas nam meur a' toinneamh a' chiùil leadarra á tuill an t-seannsair. Thug i leum air falbh le osann 'na h-uchd, is liubhair i fuaim a' chiùil do 'n gleann gu h-ìosal, gus an d' thàinig reachd am muineal mhic-talla 'ga thilgeil o chnoc gu cnoc.

Lean Cailean is Warnock le chéile dlùth do 'n ghiùlan. B' e dleasanas Chailein e. Ràineas an cladh. Dh' fhosgail an uaigh a beul, is shluig i suas Cailean Mór Dhùin-

àluinn. Le làn a dhùirn de 'n ùir anns an do chnàmh a mhàthair, chuir Cailean duslach ri duslach, is sheall na bha mu 'n cuairt air a chéile. Nuair dh' fhalbh an còmhlan, sheas e le ceann crom rùisgte aig ceann na h-uaighe; is dhùisg ionghnadh am measg na cuideachd 'nan suidhe aig a' chosgais. Rinn e dhleas-anas, is an sin lean e càch.

Bha sùil an t-sluaigh air. Bha rudeiginn a' toirt buaidh orra. Gun fhios daibh bha 'n aignean air an gluasad le cumhachd dìomhair air choireiginn. Dh' fhairich iad e, ach cha do thuig. Am beagan ùine dh' fhuasgladh a' cheist daibh, ged bha i dorch agus soilleir daibh aig an aon àm.

## CAIBIDEIL XXVI.

### AN LÀ AIR TOGAIL.

Chruinnich an tuath do 'n chaisteal. Bha cuideachd mheasail 'san t-seòmar mhór a' dèanamh bròin leis a' bhantraich air sgàth an fhasain. Phlùich Cailean is Warnock iad féin am measg nan uaislean. Thòisich Cailean air bruidhinn. Dh' éirich Perkins gu dùbhlanach g' an cur am mach le chéile.

"Leig leotha, na creutairean. Tha 'n deoch orra," arsa bean Dhùin-àluinn, 's i 'na suidhe m' an coinneamh an sgeadach bantraich, 's a triùir chloinne mu 'n cuairt orra. "Leigeadh leotha."

Bhlaiseagain Cailean a bheul, 's e air fàs tioram leis an làraich 'san robh e, le cudthrom an ni a bha dol a thachairt, is leis a' bhuaidh a bha fhios aige bhiodh aig an t-soilleireachd a bha ri teachd cho grad air an t-sluagh a bha brùchdadh a steach a dhèanamh fearas-chuideachd air bodaich ùra na h-uamha.

Thòisich e. Ars esan: "Có bhiodh cho dàna 's gu 'n diùltadh e dhòmhsa làrach mo bhonn de ùrlar m' athraichean?"

Bha piuthail ghàireachdaich am measg na cuideachd.

"Có bhiodh cho dàna 's gu 'n diùltadh e dhòmhsa mo ghuth a thogail fo sparran mo shìnnsearachd?"

"Cum suas i, bhodaich," chualas taobh am muigh an doruis.

"Có tha cho ladarna 's gu 'm bacadh e mise thighinn an so a ghabhail seilbh air oighreachd agus cuid m' athraichean, mar is i mo chòir gu laghail, dligheach? Có e? Oir is mise, le mór dhùrachd do chuid agus beag dhùrachd do chuid eile, Cailean òg Dhùin-àluinn!"

Leis na facail a ràdh, thilg Cailean dheth a lùirichean. Thionndaidh e mu 'n cuairt uair no dhà air a shàil am measg na cuideachd, 's a làmhan sgaoilte mach.

Dh' aithnich an sluagh e. Thog iad beuc aighearach a thug gliong as na soithichean.

"Cailean òg! Cailean òg! Cailean òg!" chluinnteadh gun stad am muigh 's a stigh.

Thuit Perkins an cathair mar gu 'm fuasgladh a h-uile alt a bha 'na chom. Bha a' bhantrach 'na suidhe gun deur fala 'na h-aodann 's a sùilean a' leum as a ceann. Thionndaidh Cailean ri Perkins. "Agus, thusa!" 's e cocadh a chorraig ris; "choinn-

ich sinn roimhid. Fhuair thu as an uair ud, ach a nis tha thu 'n sàs; agus as cha 'n fhaigh thusa. An uair so gheibh thu duais na h-eucorach; an uair so theid ceartas a shàs-achadh; agus an uair so theid an t-ionracan 'na chuid."

"An té ud a rinn uile e, mo chreach! Air a droch cheann tha mo mhallachd uile;" arsa Perkins, an`éiginn chruaidh.

"Thusa! thusa! gun duine eile ach thusa a mharbh Seumas Weldon neo-chiontach. A chealgair, a mhortair," ars a' bhantrach.

"Am marsanta Gallda! Am marsanta Gallda!" chluinnteadh á ceud amhach.

"A Chailein, eudail, seall cùl a chinn; seall cùl a chinn feuch am faic thu an ainfheoil a chuir mise air. 'S e th' ann gun teagamh. 'S e th' ann. 'S e th' ann!" ars Eachann a' phaca, 's e mar gu 'm biodh duine as a riaghailt, 'ga phlùchadh féin a steach troimh 'n t-sluagh.

Dh' fhàs Cailean e féin bodhar dall nuair chual e a' bhantrach. Chaidh Perkins a rùsgadh. Bha 'n ainfheoil an sud. Agus b' e sud am marsanta Gallda a shaoileadh a bha bàthte. Bha chionta follaiseach. Bha chomharra 'na chuideachd. Thug e suas e féin, is thuit e an neul trom.

Rinn a' bhantrach seòrsa sìolaidh a sìos. Bha daonnan stàilinn mhath oirre a sheasamh na làraich.

"Is tu a th' ann. Tha fios gur tu. Ach tha mise 's mo chuid cloinne air do neo-arthaing. 'S mise bean laghail t' athar, agus so a leanabhan. Gheibh mise còir bantraich; agus iadsan còir dhilleachdan, air t' amhaich; air t' amhaich!" ars ise, 's i cocadh a corraig ri Cailean, 's a' bualadh a coise air an ùrlar, is fiamh gàire an uilc air a beul olc.

"Ha-ha-há!" arsa Cailean; "tha thu fada, fada air cùl do naidheachd, a bhròineag. Seall sud!"

Leis an so, leig Warnock a sìos a chleòca mór luideagach féin, 's a ghruag is fheusag, mar a rinn Cailean; is, mu choinneamh na Ban-fhrangaich, 's na ban-eucoirich, sheas e: a fear-posda laghail a shaoil i bha marbh.

Thug i sgreuch aisde a chaidh troimh gach ceann a bha stigh; is le sùil mu seach air Warnock is air Perkins—no "Lambton," 's e b' ainm da—is sgreang an uilc 'na h-aodann, thug i duibh-leum gu ruigheachd air sean chlaidheamh a bha 'n crochadh ris a' bhalla. Ach chaidh a cur an sàs. Thàinig crìoch obann air a droch ghnìomharran nuair a shaoil i bhi aig àird a cluich.

Chaidh a' phaidhir a chur an làmhan an lagha, is dh' fhuiling iad le chéile air son an droch ghnìomharran. Fhuair iad prìosan fhad 's bu bheò iad.

Ach, bho 'n uair air an do thòisich an iomairt so, ghabh Cailean seilbh 'na chuid. Bha mùirn feadh na h-oighreachd uile, is thogadh an sluagh as a' chlàbar anns an robh iad iomadh latha fada brònach—seadh, na bh' ann diubh. Thòisich Cailean air gach ni a chur air dòigh 'sa mhionaid. Chuir e 'm ministear mór air deagh thigheadas, agus, mar an ceudna, Eachann a' phaca agus Bodach-nan-duilleag.

Dh' fhan Warnock còmhla ris ùine mhór. Chaidh a' bhreug-riochd air chùl, is cha robh duine dh'ionndrainn Cailean nach d' fhoighnich e air a shon.

Bha dithis a dh' ionndrainn e thar chàich: Màiri agus Mór Bheag. Cha robh sgeul aig duine orra, ach gu 'n deach Mór Bheag a chur gu togail do Shasunn, agus gu 'n d' fhàg Màiri 's a màthair greis 'na déidh. Cha chualas an còrr air Móir Bhig. Ach thàinig sgeul uaireiginn gu 'n do bhàsaich màthair Màiri, is gu 'n robh Màiri féin a' teagasg cloinne an teaghlach measail an Lunnainn. Cha robh an còrr sgeul oirre.

Rinn Cailean na dh' fhaodadh e g' a faotainn am mach troimh na paipearan; ach cha chualas riamh drannadh. Thug e suas dòchas gu 'm faiceadh no gu 'n tachradh e féin is iadsan am feasd. Math dh' fhaodteadh nach robh iad idir beò.

Ghleidh e triùir chloinne athar mu 'n cuairt air, is rinn e àite 'n deagh bhràthar daibh. Bha e 'na thoileachadh leis iad a bhi aige nis. Cha robh atharrach acasan air mar a thàinig iad. B' e fhuil is fheòil iad; agus chuir e roimhe a dhleasanas a dhèanamh riutha.

Bha Màiri daonnan 'na inntinn. Bha e 'ga faicinn mu choinneamh a shùl a latha 's a dh' oidhche. Bha e cluinntinn a guth a' gabhail nan òran; is thogadh e féin cosheirm leatha. Aon latha sin, 's e smaointinn mar so, bhuail rudeiginn 'na inntinn. Sheas e. Sheall e mach troimh uinneig. Bhuail e dhòrn air a bhois. "Cuiridh mi 'n geall gu 'm bheil e agam! Cuiridh mi 'n geall gu 'm faigh mi i! Cuiridh mi 'n geall gu 'm faigh! Có dh' ionnsuich 'Crodh Chailein' do 'n chaileig bhig ud? Cuiridh mi 'n geall gur h-ise."

Leig e bheachd ri Warnock. Bho 'n cheud là a thachair iad rinn e sin, is bha Warnock dìleas da. Thog iad orra gu Lunnainn.

Ràinig iad an tigh anns an robh an tòrachd. Dh' innis iad ceann an turuis, is cha chuala muinntir an tighe rud riamh cho neònach. Bha a' chaileag bheag féin a' gàireachdaich i bhi 'na meadhon air Cailean 's a leannan a chur an rathad a chéile. Chaidh an nighean a thoirt an làthair. Cha robh fios aig Cailean co-dhiùbh bha e 'na sheasamh air a cheann no air a chasan nuair chual e ceum a' tighinn. Ach mo thruaighe! Bha e air a mhealladh. Cha b' i Màiri bh' ann, no a coltas, no a h-aogasg. Thuit cridhe Chailein 'na bhrògan. Rinn e cinnteach gur h-i bhiodh ann.

"Bha dùil a'm," ars esan, "gur i mo leannan gu cinnteach a bh' annad, nuair smaoinich mi gu 'm bu tu a dh' fhaodadh an t-òran Gàidhlig ud ionnsachadh do 'n chaileig bhig so."

"An dà," ars ise, "cha 'n 'eil Gàidhlig idir agam, is cha do rinn mi ach an t-òran ionnsachadh o bhan-chompanaich domh. Is aithne dhomh móran nìghneagan Albannach aig am bheil gu leòir de Ghàidhlig."

"Seadh," arsa Cailean. "Ciod è 's ainm do 'n té a dh' ionnsaich 'Crodh Chailein' duit?"

"Nic Griogair," ars ise.

"Nic Griogair! Nic Griogair!" arsa

Cailean. "Tha mi aige nis. Sin agad mo Mhàiri-sa. C' àit 'eil i fuireach? Sin agad i! Sin agad i!" arsa Cailean, 's e spaidsearachd air an ùrlar.

"An dà, 's e 'Màiri' a th' oirre, gu dearbh," ars an nighean.

"Ach c' àit 'eil i?" arsa Cailean.

"Bheir mi chugad i an cùig mionaidean," ars an nighean.

"Greas ort, ma ta. 'S i th' ann; 's i th' ann! Tha mi fiosrach gur h-i th' ann," arsa Cailean, 's e sràidimeachd gu h-usaideach air an ùrlar, mar nach biodh duine beò a stigh ach e féin; is càch a' sealltainn air le 'n sùilean 's le 'm beòil.

Thuig Màiri an teachdaireachd—oir 's i bh' ann. Cha ghabh e ìnnseadh mar ghabh i féin is Cailean an coinneachadh iongantach a rinn iad an làthair an eadar-chàirdean.

"Fhuair mi féin is tu féin, a Mhàiri, greim air a chéile; agus 's e am bàs a chuireas eadarainn. Ach am bheil sgeul air Móir Bhig, mo phiuthar?"

Sheall Màiri mu 'n cuairt an tighe gun ghuth a ràdh. Bha fiamh gàire oirre. Cha d' thubhairt duine guth. Bha Cailean a' feitheamh ri freagairt.

"Sin agad i," arsa Màiri, 's i cocadh a

corraig ris a' chaileig. Dh' fhaodadh tu bhi cinnteach nach biodhmaid fada bho chéile. Sin agad i ; is tha i air a deagh ghabhail aice."

Bha Cailean, 's e mar gu 'm biodh a cheann air togail. Cha robh e ach a' suathadh 's a' fàisgeadh a shùilean mar gu 'm biodh e 'ga dhèanamh féin cinnteach nach ann a' bruadar a bha e. Bha a h-uile rud a bh' ann cho neònach leis.

Dh' innis an sin Màiri mar a dh' fhàg Mór Bheag i, a dhol a thoirt togail mhath uasail an Lunnainn dith, ma b' fhìor ; mar a chuir i fear-lorg air a sàil ; mar a fhuair e 'na dìol-déirce i air sràidean Lunnainn còmhla ri mnaoi bhochd a bha reic bhlàithean air an t-sràid ; mar a fhuair i a goid 's a cur an deagh dhachaidh mar a bha e faicinn.

"'S a nis," ars ise, "nach do rinn mi mo dhleasanas gus a' chuid is fhaide mach?"

"Rinn, a rùin nam ban," arsa Cailean, "'s ni mise riuts' e."

Dh' innis e a shuidheachadh. Dh' innis e mar thachair aig an tigh is bho 'n tigh ; is bha Màiri mar gu 'm biodh sgleò air a sùil-ean. Cha robh na bha stigh ach ag éisdeachd ris a' chòmhradh gun fhacal a thuigsinn. B' e còmhdhail mhór iongantach a bha 'n so.

Rug Cailean is Màiri air làmhan air a chéile an làthair na cuideachd. Leudaich iad am beachd. B' e sud an réiteach. Ach cha d' fhuirich e aige sud. Chruinnich bean an tighe beagan chàirdean. Chaidh cuirm bhrèagha dhèanamh, cho faisg 's a ghabhadh e dol air an t-seann dòigh ghasda Ghàidhealaich. Rug Cailean is Màiri air làmhan a chéile thar a' bhùird. Chaidh gloine fìon a' dhòrtadh air an dùirn, agus le cridhealas mór ghlaodhadh iad mar "fhear-bainnse" is mar "bhean-bainnse."

An ceann glé bheag ùine, bha iad 'nan "daoin' òga"; agus gun fhios do chreutair a bha rompa, ràinig Cailean is Màiri Dùn-àluinn mar fhear 's mar bhean phòsda.

Ged a bha e cho goirid an déidh bàis an t-sean uachdarain, chaidh greadhnachas mór a dhèanamh riutha. Fad seachdain, chaidh an làn-aighear 's an logamail a ghleidheadh air aghaidh an sud 's an so feadh na h-oighreachd an déidh sàmhchair a thuiteam air Dùn-àluinn féin.

## CAIBIDEIL XXVII.

### SORAIDH DO NA GAISGICH.

Rinn Cailean òg uachdaran math; agus cha robh a bhean chaomh 'na grabadh 'sam bith air. Dh' fhàs an sluagh lìonmhor agus sona aon uair eile, agus bliadhna an déidh bliadhna chìteadh smùid 'ga togail an sud 's an so, far an robh teinteinean fuara fad bhliadhnachan athaiseach.

Chaidh Mór Bheag fhàgail far an robh i, a dhol a bhi 'na ban-oighre air na mìltean a bh' aig na h-uaislean a thog i; ach b' e Dùn-àluinn a dachaidh, is cha deach samhradh thar a cinn nach robh i tighinn ann fhad 's bu bheò i.

Thog Cailean is Màiri teaghlach beag bòidheach. Thog iad, cuideachd, an "gad" beag a dh' fhàg seann Dùn-àluinn 'na dhéidh, agus thugadh ionnsachadh urramach daibh.

Ach, mu 'n tig an sgeul so gu crìch, feumar aon ni iongantach ainmeachadh.

Cha d' rinn Cailean dearmad air a bhi dol air chéilidh air a shean chompanaich a bha leis 'san uaimh. Cha 'n iarradh e na b' fhèarr

na Eachann agus am ministear a chur an amhaichean a chéile: am ministear ri fìor dha-rìreadh, is Eachann a' tarruing as. Cha toireadh iad drannadh á Bodach-nan-duilleag; is nuair a bhiodh an dithis eile trod, bhiodh esan ag éisdeachd 's a' gàireachdaich ris féin. 'S e duine ciùin, sàmhach mar so a bh' ann, agus "mar lus-an-dòmhnaich gun mhath gun chron."

"Cha d' thàinig e fodham riamh, ged tha mi cho fad a'd chuideachd, fhoighneachd dhìot ciod è chuir 'Bodach-nan-duilleag' ort. Ciod è chuir an t-ainm ort?" ars am ministear mór aon oidhche a thachair Cailean a bhi leotha air chéilidh.

Bha am ministear 'na shuidhe mu choinneamh an teine, 's a chasan bac-air-oireig, 's e ruith a chorraig air a shocair féin troimh chiabhagan fada, cléiteach, liath. Cha robh fios aig duine riamh ciod è chuir an t-ainm air; is cha mhotha dh' fhoighnich duine.

"An dà," arsa Bodach-nan-duilleag air a shocair féin, "'s e chuir an t-ainm orm: gur e bocsa dhuilleag na dh' fhàg m' athair agam de chuid."

"Dh' fhàg e gu leòir agad air son na dhèanadh tu dheth. Ho-ho-hó!" ars Eachann.

"Thòisich thusa do ghorracail," ars am

ministear. "Cha 'n fhèarr thu dad na cathag am maduinn reothaidh, a ghobhar ghlas gun eanchainn. Cum, cum am fear a dh' fhàilnich ort. Ach cha chum gus an cuir am bàs car cam a'd pheirceall, a chreutair shuaraich!"

Thigeadh e cruaidh no bog, cha dèanadh Eachann ach gàire, abradh am ministear a roghainn ris.

"Seadh!" ars am ministear ri Bodach-nan-duilleag. "An è sin na dh' fhàg e agad?"

"'S è; ach rùchan tioram gun dad a fhliuchadh e!" ars Eachann, le lachan gàire.

Thug am ministear sùil gheur air; ach cha d' thubhairt e dad, ged a bha furasd fhaicinn gur e glé bheag a bheireadh air a làimhseachadh.

"Seadh! An robh an còrr aig t' athair a dh' fhàgadh e agad?" ars am ministear, 's e leanmhuinn, is daonnan a chorragan 'na chiabhaig.

"Bha, na mìltean," ars Eachann, 's e freagairt an toiseach.

"Bha, dìreach na mìltean," arsa Bodach-nan-duilleag féin air a shocair.

"Bocsa dhuilleag," ars am ministear, mar gu 'm biodh ris féin. "Bocsa dhuilleag! Ciod è 'n duine bha 'd athair? Ciod è bu chèird dà?"

"Bha duine bh' air a dheagh dhòigh," ars am bodach; "ach duine neònach, cuideachd. Bu sheann saighdear e: sean chòirneal airm."

"O, dìreach," ars am ministear. "Tha mi agad a nis. Bha e thairis, tha mi cinnteach?"

"Bhà."

"Is bhuail a' ghrian e!"

"Bhuail, tha mi creidsinn," ars am bodach.

"O, tha mi tuigsinn," ars am ministear.

Chaidh am ministear greis an trom smaointinn.

"An dà, tha mi creidsinn gu 'm bheil barrachd anns na duilleagan na tha thu smaointinn. Tha h-uile litir 'san aibideil Ghàidhlig air an ainmeachadh air luibhean. 'S e Beith-luis-nuin a b' fhìor cheud ainm dith. Gabhaidh na duilleagan cur air dhòigh an déidh a chéile 's gu 'n gabh iad leughadh mar litir. Bha 'n cleachdadh sin aca 'san àirde 'n Ear o chian nan cian. Sin far an cuala t' athair iomradh air, an glabhcaire. An robh e riamh am Persia?"

"Bha, is anns na h-Innsean," ars am bodach.

"Seadh! Ach, co-dhiùbh, bha 'n cleachdadh aig na fìor shean Ghàidheil, cuideachd. 'S e sean chleachdadh a th' ann. Leig

fhaicinn domh na duilleagan, a bhothailein. Fair a nìos domh iad."

Thugas na duilleagan an làthair, 'nan sreathan bòidheach an sean bhocsa air an robh dèanamh fìnealta nan Innsean. Ghabh Cailean 's na bha stigh beachd air a' mhinistear, 's e sealltainn air té an déidh té de na duilleagan, 's iad de na h-uile seòrsa.

"Dìreach mar a thubhairt mi," ars am ministear. "Dìreach mar a thubhairt mi. Seall sin. Sin agad duille na ruis. Sin an litir ris an abair sinn R," 's e 'ga meamhrachadh, 's a sealltainn oirre eadar e 's leus.

Thog e 'n sin duilleag eile, is sheall e oirre gu mionaideach.

"Sin agad," ars esan, "duille na h-uir. Sin agad U an Gàidhlig. Sin agad an t-iubhair a tha seasamh air son na litreach I. Sin agad, a rithis, duille na gort, is tha i sin a' seasamh air son G. Nis, nuair a théid na ceithir duilleagan a leughadh anns an òrdugh 'san d' fhàg t' athair iad anns a' bhocsa so, ni iad le chéile am facal RUIG."

"'S e duine neònach a bha 'nad athair; ach bha gliocas ann. Cha 'n 'eil teagamh nach e bh' ann, mar a their iad, 'amadan glic'; is bha rudeiginn annad féin, cuideachd, ma 's e so na dh' fhàg e agad. Ach air ur

socair. Tha 'n t-òrdugh 'sam bheil na duilleagan so a' ciallachadh rudeiginn. Tha seòladh air choireiginn an so. Stadaibh gus an leugh mi iad."

"Stadaidh; stadaidh, gu dearbh féin, ged a bhiodh sibh gu meadhon latha màireach ag obair orra," ars Eachann.

Thòisich am ministear air meamhrachadh nan duilleag, 's e sgrìobhadh air paipear litir an déidh litir. Bha 'n tigh cho sàmhach ris an uaigh fhad 's a bha e aig an sgrùdadh dhìomhair so. Bha fiughair aig gach duine ri ràdh neònach air choireiginn a chluinntinn.

Mu dheireadh, chrìochnaich am ministear an obair. Dh' fhuasgail e a' cheist.

"Sin agaibh, a nis, brìgh nan duilleag, biodh e ciallachadh an rud a thogras e. Sin agaibh e:

'RUIG MAC ILLE-MHÌCHEIL;
IS INNIS GU 'N DO THILL THU NALL.'

"Sin agad brìgh nan duilleag, a Dhùghaill. Dean féin an còrr."

Tha rudeiginn fo na facail," arsa Cailean. "Tha rudeiginn aig Mac Ille-Mhìcheil ri ràdh, ce b' e có e."

"Aig an àgh tha fios," ars Eachann.

"Am bheil thu féin 'ga thuigsinn, a

Dhùghaill? Seadh! Am bheil thu féin 'ga thuigsinn? Cha 'n 'eil thu féin ao-coltach ri fear a bhuaileadh a' ghrian thu uaireiginn nuair tha thu gabhail a' ghnothuich cho socrach, a chleòbaire!" ars am ministear. Bha dòigh anabarrach goirid aige air bruidhinn nuair chitheadh e duine tuathal 'na dhòigh.

"An dà," arsa Bodach-nan-duilleag, air a shocair féin, "bha caraid aig m' athair an Dùn-éidinn de 'n ainm sin: Mac Ille-Mhìcheil, fear lagha.

"Sin e!" arsa Cailean.

"Tha thu aige!" ars Eachann.

"Nach d' thubhairt mi riut!" ars am ministear.

Bhruidhinn an triùir còmhla.

"An dà," arsa Cailean, "'s e mo bheachdsa gu 'm bheil teachdaireachd air choireiginn an Dùn-éidinn duit."

"Cha 'n 'eil teagamh ann. Cha 'n 'eil teagamh ann," ars am ministear.

"Cha 'n 'eil ni is fèarr dhuit na Dùn-éidinn a thoirt ort air ball," arsa Cailean. "Cha chum airgead no comunn thu, ma tha thu toileach. Théid mi féin 's am ministear leat, agus seasaidh mi a' chosgais gus an till sinn. Ciod è tha thusa 'g ràdh?"

"Tha mi toileach," arsa Dùghall.

"O, chuideachd!" ars Eachann. "Nach e am ministear a gheibh an latha dheth! Bheir an turus so 'na chuimhne an uair bhiodh e falbh dh' ionnsuidh an Ard-sheanaidh o shean. Nach ann air a bhios a' chuail, a chlann, eudail! mu 'n till e—ma leanas e da àbhaist. Ho-ho-hó!" is bhuail Eachann a dhà bhois air a chéile.

Am beagan ùine bha 'n comunn deas gu falbh air an turus àbhachdach. Ràinig iad Dùn-éidinn. Fhuair iad am mach tigh-sgrìobhaidh Mhic Ille-Mhìcheil, is chaidh iad air beulaibh an fhir-lagha. B' e Cailean a b' fhear-labhairt. Leudaich e fàth an turuis. Dh' innis e an dòigh thubaisteach air an d' fhuair Dùghall, mac dligheach a' chòirneil, am mach a' cheud chuid de iarrtas athar.

Dh' éirich am fear-lagha, is fhuair e tiomnadh a' chòirneil. Leugh e sìos i. Mu 'n d' fhàg Dùghall làrach nam bonn, bha e 'na oighre air fichead mìle punnd Sasunnach, maille ri riadh fad cùig bliadhna deug.

Bha air ìnnseadh anns an sgrìobhadh a dh' fhàg an còirneal, an reuson a chuir gu 'n d' fhàg e 'n t-airgead 'san dòigh neònaich ud. Bha fios aige gu 'n robh Dùghall 'na dhuine òg, struidheil; 's na 'm faigheadh e 'm beartas 'na làimh gun mhóran fios air cruaidh-chàs,

no air ana-cothrom an t-saoghail, nach maireadh e fada dha. Dh' fhàg e leis an sin a mhaoin aig a' mhac mar bu chòir da ; ach an dòigh a bha cho dorcha nach làimhsicheadh e sgillinn am feasd deth. Co-dhiùbh, cha robh sgeul air Dùghall nuair a bhàsaich athair; is cha d' rinn e ach am bocsa fhàgail air cùram neach eile. Ach air a shon sin thàinig Dùghall gu chuid, ged a bha e anmoch féin. Thàinig e chuige anns an àm 'sam bu mhath le athair, nuair bha fios aige ciod e bu chiall do ghainne.

Nuair thill na fir dachaidh bha fearas-chuideachd chiatach aca.

Thog Dùghall aitreabh bhrèagha air oighreachd Chailein. Thug e Eachann agus am ministear mór leis; agus bha tighinn beò ròrumach aca fhad 's bu bheò iad. Ach ged nach leigeadh Eachann a leas e, cha do leig e 'm paca bhàrr a dhroma fhad 's a b' urrainn e coiseachd. B' e sud a nàdur; is cha robh feum a bhi bruidhinn ris.

Phòs Warnock an nighean a lorg Màiri do Chailean. B' e miann Màiri e; agus b' e miann Chailein e, cuideachd. Cha robh samhradh fhad 's bu bheò iad, nach robh iad a' tighinn do Dhùn-àluinn; is aig an àm sin bhiodh na fir agus bodaich na h-uamha an

còmhnuidh an cuideachd a chéile. Bha 'n cùigear dol latha gach bliadhna an rathad Uaimh-nam-farrabhalach, 's i nis gun duine 'ga tadhal mar a b' àbhaist. Bhiodh fleadhachas mór aca an sin, agus Eachann neo-arthaing a' toirt gàireachdainn gu leòir dhaibh. Bha leanmhuinn nàdurra aca air an uaimh; agus ged a choimeasadh iad an dà latha r' a chéile—an latha bh' ann 's an latha a dh'fhalbh—bha làithean na h-uamha a cheart cho toilichte leis gach fear de 'n chùigear fhear.

'S iomadh, 's iomadh latha bho na dh'fhalbh an t-aon mu dheireadh de phrìomh phearsachan na sgeòil so. 'S iomadh latha bho na dh'fhàg an glùn mu dheireadh de shìol Chailein òig an dùthaich. Ach an Dùnàluinn bòidheach nan craobh 's nan cnoc fraochach, tha cuimhne fathast orra.

A' CHRÌOCH.

